Wm Cumming

To

his Nephew

Peter Cumming

Auchnatobegg

1838

# SAILM DHAIBHIDH

*A Meadar Dhàna Gaoidheilg,*
*Do rèir na* Heabhra:

Agus na tranſlàſioin is fearr a Mbéarla agus a Nlaidin, do thionnſgnadh le *Seanadh EARRAGHAOIDHEAL* ſan bhliadhna 1659, agus anois air a ntabhairt gu crích, do chum gu dèanta an ſeinm a Neaglaiſaibh agus a dteaghlachaibh a ghnáthuigheas an chánamhain ſin.

---

*Col.* 3. 16.
*Biodh focal Chríosd na chomhnuidhe ionnuibh gu ſaidhbhir ſa nuile ghliocas ar dteagaſg, agus ar munadh dhaoibh a chéile a Salmaibh, agus a bhfonnaibh molta Dè, agus a gcainticaibh Spioradalta ag dèanamh ciúil don Tighearna le gràs ann bhur gcroidheadhaibh.*

---

*Le* *UGHDARRAS.*

---



---

Do chuireadh ſo a ngclò a *Ndùn-Edin* le Oighreachaibh *Aindra Ainderſon* a Mbliadhna ar DTIGHEARNA 1694.

# EDINBURGH,

## *March* 8. 1694.

THe Lords of Their Majeſties Privy Council having conſidered an Addreſs made to them, by the Moderator and remanent Members of the Synod of *Argyle*. They do hereby give and grant to the Petitioners, and their Succeſſors in Office, the ſole Power & Priviledge of Printing the Paraphraſe of the Pſalms in *Iriſh* Metre: And diſcharges all others ſo to do, for the ſpace of nineteen Years after the Date hereof, under the pain of Confiſcation of the ſame to the uſe of the Petitioners, and their foreſaids, and of being further Puniſhed, as the Council ſhall think fit. Extracted by me

GILB. ELIOT *Cls. Sti. Concilii.*



# Do chum an Léghthora.

A Tà focal Dé, a Léghthora chriosduidh, ag teagasg, gur cuid égin don adhradh agus don ghlòir is dleasdanach dhùinne a thabhairt do Dhia; a mholadhsan do sheinm a gcainticaibh spioradalta le gràs ann ar gcroidheadhaibh; mar a deir an tabsdal Pól, Col. 3. 16. Agus do bhrìogh nach fédar sin do dhèanamh le tuigse, ann a ngcànamhain choigcrich. Uime sin do chuireadh roimhe so, le Seanadh Earraghaoidheal, an céud chaogad do Shalmaibh Dháibhidh, ann san mheadrachd ghaoidheilg ta freagradh do na fonnaibh gallta sin leis an gnà bhi ga nseinm a Neaglaisaibh agus a dteaghlachaibh; do chum gu mbiodh gléus aig na daoinaibh sin da ngcánamhain an ghaoidheilg, an Tighearna do mholadh le cantaireachd cheòlmhuir ionna tteangaidh dhùthcha féin, amhluidh mar is gnà le daoinaibh eile. Agus da rèir sin do chuireadh a ngclò an caogad céudna a Mbliadhna ar Dtighearna. 1659.

 Tuig

*Tuig fós gu raibh rùn aig an* Tſeanadh *chèdna an chuid eile do na Salmaibh do chur ſan mheadrachd chèudna; acht do bhrìogh gur chuaidh dàil ann ſan obair ſin, trìd triobloid Ríoghachd agus Eaglais na* Halbann, *gu nuig a naimſir ſo; agus go bhfuil a mpobul le cìocras agus diàn-thogradh aig iarraidh an chuid eile do na Salmaibh a chur amach: Uime ſin, a lèghthora chrìoſduidh, rinneamur ar ndìthchioll, na Sailm gu hiomlan, eadhon cèud agus caogad Salm a thabhairt dhuit, mar atáid air na ngcur ſios ſan leabharſa; maille ris a nfhoirm cheaſnuighe ta gnáthuight ann a Neaglais na* Halbann. *Acht do bhrìogh gu bhfuil eadardhealachadh edar a nobair ſo, agus a nealadhain dhàna ta gnáthuighte ſan* ghaoidheilg, *air a nádhbhar ſin, tabhair fa dear, gu bſédar linne leantain gu dlù ris an chèud chànamhain ann do dheachdadh na Sailm ar ttùs, iodhon a* Neabhra; *agus na focail ſin do thaghadh, is fearr nò chèile thigeadh ris a nàdhbhar, agus ris an chànamhain ſin, agus ris na tranſlâſionaibh is fearr do thugadh as a* Neabhra.

2. *Tuig mar a ngcèdna gu bſédar linne ar uairaibh air ſgá a mheadarachd, focal do ſhìneadh ni is faide nó is gnàthuighte ann a nſgrìobhadh eile:* coimhedidh, *trì ſiolaidh, air ſon* coimhdidh *an dò ſhiolaidh. Agus ar uairaibh, focal do ghearradh as a thoſach leis an chomharthaſa (') ar na chur re toſach a nfhocail,* 'Sle *air ſon* is le, 'Smairg *air ſon* is mairg: *agus air uairaibh focal a*

ghearradh as a dheireadh leis an chomhartha-ſa (') re deireadh a nfhocail mar tà Tíghearn' air ſon Tighearna: Agus ar uairaibh focal a ghearradh as a mheadhon leis an chomharthaſa (~) air meadhon a nfhocail mar atá Salm 39.6. Samhlug͂hadh air na ghearradh mar fhocal dhò ſhiolaidh Samhluadh; agus air uairaibh tàid air a ngearradh gun chomhartha idir orra, mar atà Toir nó Tabhr air ſon Tabhair: Agus air uairaibh ni bhfuil comhartha ſambith air a nfhocal is cóir a ghearradh, gidheadh féudfuidh tù an lín do léghadh agus do ſheinm gu fonnmhur, ma bheir tu ſa dear gu bhfuil ochd ſiolaidh ann ſan chéud lìn, agus ſé ſiolaidh ann ſan dara lìn ma nſeach.

Agus anois, a lèghthora dhiadha, do bhrìogh go drinn ſinn an tſaothairſa chum gu biodh ſì na meadhon chum Dia a ghlòrughadh, agus chum tanamſa, agus anmanann dhaoine eile do dhúſgadh, agus da ntabhairt air a naghaidh chum na ſlàinte bhiothbhuan; atà ſinn aig earail ortſa ann a Ngcrìoſd, thù da gnàthughadh chum na ngcrìochaibh gcédna, agus gu háridh chum gu biodh do thogradh air na dhúſgadh, agus air na thògbhail ſuas gu tlachd do ghabhail ann an Dia; agus chum gu gabhadh Dia tlachd ionnadſa, chum gu biodh do chroidhe maille red theangaidh, do ghrádh maille red ghuth, aig ſeinm moladh don tì atá na chruthuightheoir, agus na ſhlanuighoir dhuit; a réir an roinn ſin atá ſan Laidin;

Non

Non vox, sed votum; non musica
chordula, sed cor;
Non clamans, sed amans sonat in
aure Dei.

*Se sin ren a rádh,*
Cho né nguth binn, acht guidhe thréun;
Cho tèud, acht croidhe ceart;
Cho ghlaodh, acht grádh ni fuaim gu gèur,
A ngcluasaibh Dhè na bhfeart.

*Fadhebidh, bi maille rinne aig guidhe an Tighearna chum soisgeul* Josa Criosd *a chraobhsgaoileadh, agus da thrid sin a ríoghachd a mhéudughadh chum glòir an Tslánuighoir agus chum maith anmanna a Phobuil.* Gràsa maille riot.

---

SAILM

# SAILM DHAIBHIDH
## A MEADRACHD.

### SALM I.

BEannuight an duine ſin nach gluais
a ngcomhairle na ndaoi,
An ſlighe ſhiar na mbpeacach bao
na ſheaſamh fos nach bí,
A ngcathair fanoid luchd an ſpórs'
nach togair ſuigh' gu bráth.
2 Acht gabhail toil do naomhreachd Dé,
ga ſmuaintiughnadh oidhch', is lá.
3 Mar chraoibh is amhluidh beithann ſè
'gcois aibhne fás atà,
Do bheir na haimſir toradh trom;
gun duille chall no bláth,
Soirbhichidh leis gach ní da ndèan.
4 Ni hamhluidh ſin do bhí
Na daoine peacach: acht mar mholl,
air ſhuadughadh le gaoith.
5 Is uime ſin ni ſheaſmhunn ſuas
na haingidh ann ſan bhreith,
Nò peacaich ann a ngcomunn naomhth'
na mfírenach gu ſeth.
6 Oir ſfioſrach Dia ar ſlighe ghloin
na mfírenach ar fad:
Acht ſlighe ſhiar na mbpeacach bao,
dimhilltar í gu grad.

CReud as far ghabh na Geintligh boil',
'ſan pobul ſos gu cruinn,
Far ſmuaintigh ſiad beart dhìomhaoinach
nach fédfuidh chur an ſuim ?
2 Rìoghridh na talmhann déirigh ſiad,
'ſna prionnſidh móra tréun,
Anaghaidh Dé do chruinnig headar,
'ſan tì do ung ſe fein.

3 Briſmaid anois a ngcuibhreach dhínn,
( a dubhradar ar fad )
Na boinn do báill leo íathadh oirn,
dhínn tilgemaid gu grad.
4 An tí ar neamh na ſhuigh ata,
do ni ſe gáire fó :
Is mar chúis mhagidh beithann ſiad,
don Tighearn' árd, gach lò.

5 'N ſin labhraidh ſe a mbriathraibh borb
na chorrigh riu gu garg,
Is cuiridh ſe gu cabhaig iad,
le laſan is le feirg.
6 Gidheadh do ungadh leam mo ríogh
gu fíor ar Sion caomh ;
Is chuir me é na uachdaran
ſuas ar mo thulach naomh.

7 Cuirſam a ngcéill an tordug hadh úd :
(dubhairt Jehóbha riom, )
Is tu mo mhacſa ; ſann aniugh
do ghineadh thuſa liom.
8 Iarr orm, ſmar oighreachd bheiram
na geintiligh gu léir, ( dhuit
'S Mar Shealbh ro dhíleas bheiram dhuit
fad iomall crìch gach tír.

9 Nítar le ſlait don iarunn chruaidh
gu luath a mbriſeadh leat,
Na mbloidaibh bega pronnfar iad
mar phota criadh led neart.
10 O' ríoghridh, uime ſin anois
gabhuidhſe ciall gu léir:
A bhreithaimh talmhuinn gabhaidh fós
deadh fhòghlam glan da rèir.

11 Don Tighearna Jehobha mór
adhruidhſe dhò gu ceart,
Le heagal dèanuidh ſeirbhis mhaith
do Thighearna na mfeart.
'Sle ballchrith déanaibh gáirdeachas;
12 Don mhac is tugaibh póg,
Deagal gu laſadh 'fheargſan ruibh,
dar milleadh ann ſan ród.

An uair do bheithas corrigh air
ag laſadh acht gu beag:
Is beannuight iad gach uile neach
an dòchas air do leag.

## SALM III.

NAch líonmhur iad mo naimhd', a
ſíor dhol a méud gach lá? (Dhia,
Is luchd mo thriobloíd iomad íad,
ag éirigh riom do ghna.
2 Re manam iomdha deir, nach bhfuil
aon fhurtachd aig an Dia,
3 Ach ſtu fear togbhalach mo chinn,
mo ghloir, is tu mo ſgia.
4 Ar Dia do ghairmas le mo ghuth,
d' éiſt as a thulach naomh:

5 Luigh, chodail, agus mhoſgail me,
chum Dia me ſuas gu caomh.
6 Ni héagal leam deich míle ſluaigh,
da ngcuairtighionn ſiad me.
7 Mo Thighearn' éirigh ſuas gu luath,
is cuidigh leam a Dh: :
Mo naimhde bhuail tu ar a ngiall :
bhris fiacla fos na ndaoi.
8 'Sle Dia an furtachd : ar do ſhluagh
do bheannachd tá gun dì.

SALM IV.

O Thuſa Dhia ùd mionracais,
éiſd riom tra èigham riot;
'Stu dhfuaſguil orm is me an teinn,
fóir orm, is éiſd mo ſcread.
2 Mo ghlóir ca fhad a chlann na ndaoin',
chum náire chaochlaig'heas ſibh?
Ag tabhairt gráidh do dhiomhaoineas,
is leanas brèagan ribh?
3 Biodh agaibh fios gur roghnuigh Dia
dhò fein an duine naomhth':
Tra ègham ris, do bheirionn ſé
ſár èiſdachd do mo ghlaodh.
4 Biodh eagal oirbh, ſna déanaibh lochd:
ler gcroidhe labhraibh fein
Gu huaigneach air ar leabuidh, fos
bibh toſtach mar an gcèdn'.
5 Deadh iobairt thaitneach tugaibh uaibh
don ionracas do ghná,
'S ar dóchas cuiribh ann an Dia,
ag earbſa ris gach lá.
6 Ni maith cia nochdfas dùinn anois?
t: mòran ac ag rádh: Acht

Acht dealradh glan do ghnùis, a Dhè,
tóg oirnne ſuas do ghnà.

7 'S mò chuir tu dhaoibhnas ann mo
nó nuair is lìonmhuìr coirc,(chroidh',
Nò, aca ſúd, is ſaidhbhre fíon
ag cinneachdin gun airc.

8 An ſíthchaimh luighidh me faraon,
is codlidh me le ſuain :
Os tus' amhàin bheir dhamh, a Dhè,
ſuidh dhìdean, comhnuidh bhuan.

## SALM V.

DOm bhriathraibh, tabhair air' a Dhé,
is beachduigh air mo ſmuain.
Eiſd guth mo ghlaoidh, mo ríogh, 'ſmo
oir guidham ort gu dián. (Dhia,

3 Mo ghuth do chluinntar leat a Dhè,
ar maidin gach aon là :
Gu moch do dhèanam urnaigh riot,
is dearcam ort do ghná.

4 Cho tus' an Dia ler miann an tolc,
is lochd in chaidrann tù.

5 Cho ſeas an tamadan do làthair :
fuath leat luchd uilc nach fiù.

6 Do ſgrioſar leat luchd labhartha bréig:
is gráin le Dia faraon
An duine fuilachtach, 's an tí
chum cealgoireachd do chlaon.

7 Acht miſe, tiocfam chum do theach,
thaoibh mèud do ghráſa caomh :
Is ann a teagal adhram dhuit,
maghaidh red theampul naomhth'.

8 Fa chúis mo naimhde, treoruigh me,
ad cheartas naomh, a Dhé,
Is dèunsa romham ar gach ball
do chasan díreach ré.
9 Oir ni bhfuil cinnt no ceart na mbéul,
fior aingidhachd ionnt' atà:
An scornach fosgailt ac' mar uaimh,
le miodal teanga tlá.
10 Le ngcomhairlaibh leig tuitam dhoibh,
sgrios iad, a Dhé, na nlochd:
Na mbpeacaidhaibh líonmhur fuaduigh
oir rinn siad ceannairc ort. (iad:
11 Ach aoibhnas ar gach neach gu raibh,
ni barrant' dhíot na nairc:
Is dèanadh iad buan gháirdeachas,
o rinn tu dhoibh cultachd:
Biodh ionnad ait, na ghràidhgheas tainm.
12 Oir beannuigheann tus, a Dhé,
An fíreun: ni tu le do ghrás
a chuartughadh, mar le sgé.

## SALM VI.

A Thighearn', ann do chorrigh mhóir
na cronigh me gu garg,
Na dèan mo smachdachadh gu géur
an uair a lasas tfearg.
2 Déan trocair orm, a Dhia na ngrás,
oir lag atáim gun cheist:
Dhiá, slanuigh me anois a mfhéum,
O táid mo chnàmhan brist.
3 'Ta manam ar na chrádh gu géur:
acht thus', a Dhé, cia fhad?

4 Pill,

4 Pill, fuaſgail manam: agus fóir
le trocair orm gu grad.
5 Oir orts' a Thighearna ſan bhás,
cho chuimhnighear gun cheiſt:
Cia bheir dhuit buidheachas ſan uaimh,
no bheir ort luadh a mſeaſd?

6 'Táim ſgídh lem oſnaigh, feadh na
ag cur mo leab' ar ſnámh: (hoidhch'
Le déuraibh m'uirigh uiſgeacham
ſan am bu chóir dhamh támh.
7 Mo ſhúil ata ar fáilneachadh
fa chúis mo bhróin gach trá:
Is ta ag dul gu haois, arſon
muil' eaſcairdeadh do ghna.

8 A luchd na haingidhachd gu léir,
imthibhſe uam a mſad:
Oir chuala Dia gu trocaireach
árd-ghuth mo chaoi gun ſtad.
9 An athchuinghe do chuir me ſuas
do chual' an Tighearn' í,
Is gabhuidh ſé gu toileach uam
an urnuigh do ni mi.

10 Ar meaſcairdaibh gu raibh ar ſad
nair', agus cúradh géur:
Is pfilleadh iad ar ais gu luath
le maſladh mór gu léir.

## SALM VII.

O Dhia mo Thighearn', earbam riot:
orm furtigh agus fóir,
Is ſaor me fós o dhibhargadh
luchd leanmhuin orm an dtóir.

2 Deagal

2 Deagal mar ní an leomhan trèun
gu rèbar manam leis:
Ag déanamh liodairt dheth gu mion,
gun neach dam fhuasgladh as.

3 Jehobha Dhè, ma rinn me so;
ma tà lochd ar mo làimh;
4 Ma dhíocas olc do nfhear do bhí
an síthchaint dhamh, 's an dáimh;
( Ni hamhluidh sin, acht rinn me 'ntí
a theasairgin gu blá
Do bhí gun ádhbhar is gun chúis
na námhaid dhamh gach lá. )

5 Leanadh an námhaid manam féin,
glacadh se é, 'sgu lár,
Saltradh mo bheatha, leagadh fós
monoir fan dus le táir.
6 'Eirigh, a tseirg, tog suas thu féin,
fà chorrigh measgar thrén:
Is chum na breith a dórduigh tú
mosgail fam chúis a Dhé.

7 Mar sin ní coimhthionol an tsluaidh
do chuartughadh gun cháird:
Is uime sin fá ngcúis, a Dhé
pfill féin ar ionad árd.
8 Breith ar an phobul béiridh Dia:
'reir mionracais dèun breith,
Do réir mo neamhchiont féin, a Dhé,
gu teann cuir as mo leth.

9 Gu dtigeadh crìoch ar olc na ndaoi,
acht daingnigh daoine cóir:
'S fear sgrúdigh croidh', is rannsigh ár,
Dia comhthromach na glóir.

10 Se

10 Sé Dia mo ſgia, ſé dhfurtaighas
ar luchd an chroidhe cheart.
11 Breithamh luchd córach Dia, gach lá
a mfeirg re luchd drochbheart.

12 Ma ſe nach pillfionn ſé air ais,
a chloidhamh liomhfar leis:
Ar lagh a bhogh' do chuir gu tcann
gu caitheamh ullamh deas.
13 Ffor acfuin agus inneal mairbh
do dheaſigh ſé dhò fèin:
A ſhoighde do luchd dimhargidh
do ullmhuigh ſè gu trèun.

14 Fèuch, amhluidh iodhnadh mná re
mar ſin re holc atá, (ſaothair,
An taimhleas ſe bu torrchios dò,
bréug rugadh leis gun ſtá.
15 Do chlaoich ſe ſlochd, is threachail è,
thuit fein ſan dig do rinn.
16 Thig aimhleas a chlaigcean fein,
is fhorneart ar a cheann.

17 Do rèir a cheartais molaidh me,
an Tighearn' ar gach am:
Do dhainm Jehobha ſinnidh me,
O ſé is àird' at' ann.

## SALM VIII.

JEhobha Dhia, cia mórdha tainm
ar feadh gach uile thir!
Do ghloir do ſhocraigh tu oſcionn
na mflaitheas is na nſpéur.
2 As bèul na naoi 's na ngcìochran mao
bhri teaſcar dòrduigh neart,

An námhaid chum gu gcoiſgionn tu,
'ſan dioghaltach micheart.

3 Do ſpéuran'tra thug me ſanear,
obair do mhéura féin,
An ghéalach is na réulta glan,
do dhórduigh tu le chéil:
4 Créud é an duin' gu gcuimhnis air?
no mhac gu fioſraighd leat?
5 Don inmh',is beag do laghduig̃hais air,
ar 'ndfuair na haingil ceart;

Do chuir tu coroin áluinn air,
le mais is gloir thar chách.
6 Ar oibribh fós do lámh ar fad,
thug uachdranachd gu brath:
Gach dúil do chuir ſa choſaibh dhò
do chruthuigh thuſa riamh:
7. Caoírigh, is buar, 'ſgach ainmhidh fos,
ta giomachd ar an tſliabh.

8. An éunlaith ta ſan aidheir ſhuas,
an tiaſg ata ſa chuan,
'Sna ſhiobhlas ar ſligh' tuinne fos,
ſin thug tu dhó gu buan.
9 A Dhia ar Tighearn' is ar triath,
'tainmſa ca huaſal é?
Ar feadh gach talamh is gach tír
is mórdha ſud a Dhé.

## SALM IX.

LE muile chroidhe bheiram dhuit,
ard-mholadh binn, a Dhé;
Is toibridh mirbhuileach ar fad
do innſam iad gu ré.

2 Do

2 Do dhèanam ionnad aoibhnas ait,
is gáirdeachas gu mór :
Do tainmse ſinnam moladh binn,
O ríogh is áirde gloir.

3 Arís tra fhillfear ar an ais,
mo naimhde, théid gu lár ;
Oir tuitidh ſiad is thèid dhoibh as,
a tſiaghnais féin gun dáil.

4 Mo chóir do rinn tu ſheaſamh dhamh
gu daingean is gu trèun :
Ad chathair chomhthrom ſhuigh tu ſuas
mar bhreithamh ceart a mbein.

5 Do rinn tu ar na cinnaibh ſmachd,
do ſgrios na daoine daoi :
A nainm do chur tu as gu glan,
o linn gu linn a choidhch'.

6 O námh, chuaidh críoch ar ſgrios a mfeaſd :
leag thuſa bailte tréun,
An iomradhſan 'ſan gcuimhne fos
do theirig ſin leo féin.

7 Acht mairſidh Dia gu bunailteach :
chuir cathair ſuas chum breith.

8 Bheir ar an domhan comhthrom ceart,
le cóir don tſluagh fa leth.

9 Mar dhaingneach bithidh Dia na mfeart
don tí ata ſo leon :
An triobloid tearmunn díleas è
re faicſin neach fuidh bhròn.

10 Gach neach ga bhfuil ar tainmſe fios,
ni dòchas dìot, is bun :
Oir mèud 'ſatà gad iarraidh, Dhè,
nior thrèig tu iad gu tur.

11 Don Triath, ta gáiteach fliabh fhioin
sinn moladh dhó gu binn :
Airisaibh fos ameasg an tsluaigh
na gníomhartha dó rinn.

12 Tra nì se rannsachadh ar fuil,
'nsin cuimhneach orra tá ;
Cho leig ar dearmad glaodh na mbochd
A ghairmas air do ghná.

13 Fóir orm, a Dhé, is amhairc ar
mo thriobloid O luchd mfhuath,
A Dhé ata gam thogbhail suas
O dhoirsaibh bàis gu luath.

14 An doirsaibh Inghean Shioin chaoimh
gu bhfoillsig hinn tuile chliù :
Do dhèanam gàirdeachas ar sgá
na fláint' dó dheónigh tù.

15 Thuit sios na cinnigh ann san dig
do thochail siad do chách ;
Is ann san lion a dhfoluigh siad,
ta ngcosa fein an sàs.

16 Aithnighear Dia san bhreith do ni,
tra thuitas daoi san drip ;
Is ann a ngnìomh a làimhe fein
teannghlacar è san rib.

17 Pillfar luchd uilc is aingidhachd
gu hifrionn sios gu léir ;
'Sna fineachan nach cuimhnigh Dia,
pillfar iad sìos le chèil'.

18 An tainnis truadh cho dtèid è 'bhfeasda
ar dearmad no ar dì :
Air dochas fos an duine bhochd
gu brath ni fhaicear claoi.

19 A Thighearn', èirigh, 's na leig buaidh
le neach dan dual a mbás;
Breith tugar ar na cinneachaibh
a tfiaghnais annſ' gach cás.

20 Cuir eagal orraſan gu mòr,
Jehobha Dhia na mfeart,
Gu naithnigheadh na Geintiligh
iad fein na ndaoine meat.

SALM X.

CRèud as far ſheaſais fad o láimh,
Jehobha làidir threun?
An aimſir teinn is triobloid mhóir
fa ndéan tu tiolach féin?

2 Ta 'ndroch-dhuin' ann na àrdan borb
ag díbhargadh na mbochd;
Acht glacar iad 'ſna hinntleachdaibh
do dhealbhadar chum lochd.

3 Oir ni an drochdhuin' ráiteachas
a miann a chroidhe fein,
'S na daoine ſanntach molidh ſè,
ge beag ar Dia a mèin.

4 An drochdhuin' ag fior árdan gruaidh
ni ghairionn ſè ar Dhia:
Na chroidhe ni bhfuil uair ar bith
aon ſmuaineadh air an triath.

5 Ta uile ſhlighthe doilghioſach,
's árd o na ſhùil do bhreith:
Ag ſèidadh pluic gu ſanoidach,
ma eaſcairdibh gach leth.

6 Na chroidhe fein do labhair ſè,
a mfeaſt' cho ghluaisfar mi:

Oir

Oir cho dtig amhghar orm gu bràth
no triobloid fos dom chlaoidh.

7 Do dhígan, mhallachadh, 'ſdo ghò,
a bhèulſan làn atà.:
Ta donas mòr is dìmhaoinas
fuidh theangaidhſan do ghna.
8 An diomhaireachd na ngclochan beag'
ghna-ſhuighionn ſè gun fhios :
Ta ſhùil ar bochd 'ſar neamhchiontach,
da mort an uaignidhas.

Ta ſhùile nimhneach mar a ngcèdn',
ro ghuineach gèur gu lochd,
Ag dearcadh ann an diomhaireachd
a ſgrios an fhìreun bhochd.
9 Mar leomhan luigh a mplaid ata,
na thàmh an garadh dìon,
'Ghabhail na mbochd : is ghlac ſe iad,
ga ntarruing ann na lìon.
10 Crúbaidh, is cromidh ſe gu làr,
chum dò nach moithiodh neach:
Le a laochraibh chum gu leagfadh ſè
a mbochd ag gabhail ſeach.
11 A dubhairt ſe na chroidhe fèin,
dhichuimhnigh Dia gan cheiſt:
Do dhfolaigh ſè a ghnúis a ngcèin,
ni lèir dho ſud a mfeaſt.

12 Jehobha, èirigh ſuas an àird',
a Dhia ta neartmhar trèun,
Tog ſuas do làmh:'ſna dearmaid chaoidch'
na deòridh bhochd na mfèidhm.
13 Na daoine dona creud fa ndèun
ſiad tailcais ort a Dhè?

A dubhairt ſe na chroidhe fèin,
ni ſhioſruighionn tu è.

14 Chunnaic tu ſin, os duit is lèir
gach dochar, is gach ſpìd,
Chum le do làimh gu dtiobhradh dhoibh
comain an uilc do nìd :
Sann ort a dfag an duine bochd
ê fèin do chur fo dhìon,
Os tu fear cuidigh agus neart
na ndílleachdan gan mhaoin.

15 Gàirden an drochdhuin' is an daoi
leon thus', is bris a Dhè :
Is rannſigh 'mach a lochd gu gèur,
gu nuig nach fuighar è.
16 Gu ſuthain is gu ſiorruidh fos,
an Tighearn' ta na rígh :
Sgrioſadh na cinnigh 'mach gu glan
na fhearannſan do bhi.

17 Miann na ndaoin' umhla chual tu,
a ngcroidhe ni tu glèuſt, ( Dhé ;
Is bheir tu ar do chluas gan cháird
a ngearanſan gu nèiſt :
18 Do chohbhail ceart re dílleachdan,
ſre daoine brúite truadh,
Do chum nach dtugadh duin' on úir
ni ſmó ar forneart luadh.

## SALM XI.

MO dhóchas chuir me ann an Dia :]
crèud é fa nabradh ſibh
Re manam, chum mo chur ar gheilt,
teich as mar èun g'ar ſliabh?

2 Feuch

Féuch chuir na haingidh bogh' ar ladh',
an saighd ar sreing do ghleus:
Theilgin san dorch' an tí ta ceart
na chroidh' agus na bhèus.

3 Ma théid na bunaite ar dhí,
crèud ní an duine còir?
4 Ta Dia na theampul naomhth', ar neamh
ta chathair làn do ghlòir,
Is lèir da shùilaibhsan gach dùil,
san domhan mhór atá:
Le a roscaibh clann na ndaoin' arsad
rannsighidh sè do ghnà.

5 Rannsighidh Dia na fireunigh:
acht luchd na haingidhachd,
Is fuath le anam, is gach neach
thug spéis do ragaireachd.
6 Ar daoinibh drochmhuint' dòrtidh Dia
nuas painntearan gan dí:
Teine, pronnasc, is doinionn garbh,
cuibhrionn cup' dhoibh do ní.

7 Oir Dia ta comhthromach is ceart,
is ionmhuin leis an chóir:
Ag amharc ar na fireuntaibh
le deadh-ghnùis, lán do ghlóir.

SALM XII.

NOis fòir, is cuidigh linn a Dhé,
oir deadh-dhuin' ni bhfuil ann,
Na trèbhdhirigh measg clann na ndaoin
ren faghail tá ro ghann.
8 Labhridh gach neach ren choimhearsan
an bhréug le miodal béil;

Le

Le croidhe dùbailt làn do cheilg
fìor labhridh siad le chèil'.

3 Gach béul ta làn do ghabhann tlà
dan gnà bhi leam is leat,
An teanga bhruidhneach àrdanach
sgathar le Dia na mfeart.

4 A dubhairt, orra bheir sinn buaidh
ler dteangaidh fein amach,
Leinn fein ar bèil: cia chean an triath
do chuireas sinn fa smachd.

5 Re foireigneadh na ndeòridh truadh,
re osnaidh dhaoine bochd,
Nois èirgham, (dubhairt Dia:) dan dion,
o luchd-bagridh an lochd.

6 Is fìorghlan briathar Dhê gu dearbh:
amhluidh mar airgiod ê
Do lèaghadh is do ghlanadh fòs,
fa sheachd an suacan crè.

7 Coimhedigh thus' iad uil', a Dhé
díonigh tu iad do ghnà
On ghinolachs' anois atann,
o shoin amach gu bràth.

8 Gluaisidh gach èn taobh luchd a nuilc,
is togbhidh siad a ngceann;
An tan do chuirfar suas gu hàrd
na daoin' is suarigh 'tann.

## SALM XIII.

Cia fhada dhearmodair me leat
a Dhia, a nann gu bràth?
Cia fhada dhfolaig heas tu do ghnùis
gu coimhtheach uam gach trà?

2 C'fhad

2 C' fhad' bhìm re comhairl' ann mo chom,
le croidhe trom gach laoi?
Cia fhada dhàrduighear tharum fuas
mo nàmhaid mar do bhí?
3 Tabhair fanear, is freagair me,
a Thighearna mo Dhia;
Soillfigh mo fhúile, codal trom
chum bàis nach codladh me.
4 Deagal gu nabradh riom mo nàmh,
chuaidh agam air anois:
'Sgu dèanadh meafcar gàirdeachas,
an uair a dhaomar mis'.
5 Achd dearb me as do ghràs, is biaidh
mo fpiorad ait ad fhláint':
6 Is finnidh mé gu binn do Dhia,
ar fon a phailtas ghnáight'.

SALM XIV.

NA chroidhe deir an tamadan,
ni bhfuil ann Dia ar bith,
Taid truaillidh, fuilltoil fos a ngníomh,
ni bhfuil ann neach ni maith.
2 An Tighearn' damhairc fè o neamh,
ar chloinn na ndaoin' anuas;
A dhfèuchuin an raibh tuigs' ag neach
no dhiarradh Dia na ngràs.
3 Do chlaonadar a thaoibh ar fad,
ro fhalach iad gu lèir:
Ni bhfuil èn neach re déanamh maith,
ni bhfuil fiú aon fuidh fpèur.
4 Nach tuigionn luchd na hèugcorach?
ta 'gith ar fad 'far lèud

Mo

Mo phobuil ſuas mar aran blaſt',
ar Dia ni ghairionn ſiad.
5 An ſin do ghabh ſiad eagal mòr ;
ar ſon gu bhfuil gu fior
Dia ann a nginolach is linn,
na mfireunach do ſhìor.
6 Comhairl' na mbochd do nàirigh ſibh,
chionn Dia na thearmunn dò :
7 As Sion O gu dtiocfadh mach
ſlàint' Iſraèl gach ló !

Tra bhèaras Dia ar ais o bhruid
a phobul fein le chèil',
Ar Jacob bithidh aoibhnas mòr,
is aitas ar Iſrèl.

## SALM XV.

CIa fhanas ann do phaluinn ſhuas?
a Thighearna cia è ?
Cia 'nti far leat ar do chnoc naomh
a chomhnuigheas gach rè ?
2 An tì do ghluais gu trèbhdhireach,
is ionracas do nì,
Labhras an fhìrinn ſin amach
na chroidh' a ſteach do bhi.

3 An tì nach dèan ar neach ar bith,
cùlchàineadh le na bhèul,
Nach dèan èn lochd da chomharſnach,
'ſnach tog air fós droch ſgèul,
4 Do nì trom thailcais ar an daoi :
acht onoir dhoibh do bheir
Da neagal Dia : nach caochail mionn
da dtigeadh call dó air.

5 Airgiod

5 Airgiod ar ocar nach do chuir:
anaghaidh fos na nsaoi
Brìb nach do ghabh: cho ghluaisfar è
gu bráth mar sin do nì.

SALM XVI.

DHia, coimhed me, os ionnad fèin
atá mo dhóigh gu fíor;
2 O manam, dubhairt tu re Dia,
is tù mo Thriath gu sior.
Mo mhaithas ort ni rigionn sè,
3 Acht ar na naomhaibh 'tà
Ar talmhuinn, 's ar na flaithaibh fíor,
ga bhfuil mo ghean 's mo ghrádh.
4 Mòrmhéaduighear a ndoilghios doibh
a dheithfrighas gu luath
Ar lorg dé eile choimhigh bhrèig'
ag cur re cràbhadh truadh:
An deoch-ìobairt atá do dhfuil
ni ofrailam gun cheist,
Is ar a nainmnaibh ann mo bhèul
ni thiobhram luadh a mseast'.
5 Cuibhrionn mo chup' is moighreachd (Dia:
'stu sheasas damh mo chrann.
6 A náitaibh aoibhneach thuit mo líon:
leam oighreachd bhreágh' nach gann.
7 Do bheiram buidheachas do Dhia,
thug comhairl 'orm a mfhèum:
Ta màirne fós a nam na hoidhch'
gam theagasg mar an gcèdn'.
8 Do chuiras romham, anns gach cùis,
an Tighearn' mòr do ghná;
Os

Os ar mo dheaslaimh gu bhfuil sé,
cho ghluaisfar me gu bráth.
9 Mo chroidh' ni aoibhnas uime sin,
ní gáirdeachas mo ghlóir:
Nì mfheoil fos comhnuidh fhoistineach
le díon an dòchas mór.

10 Oir cheán' ni fhágann tu san uaigh
shíos manam ar én achd;
'Sni leigionn tú dod sheircin naomh
gu bhfaic se truailligheachd.
11 Dhamh sligh' na beatha foillsighidh
ad láthair lán aoibhnas ta, (tú:
Is ag do dheaslaimh fein a Dhè
mòr-shubhachas gu bráth.

SALM XVII.

EIsd thus' a Thighearn' ris a chòir,
mo ghlaodh tabhair aire dhò,
Is cluinn a nurnuigh thig amach
om bhèul gun bhrèug, gun ghó,
2 Mo bhreith o tshiaghnais thigeadh i:
led shùilaibh lérsineach,
Fèuch na neithaibh sin a Dhé,
ta ceart is comhthromach.

3 Dhearbh tu mo chroidh', is dfiosruighis
sa noidhche, dfionn gu géur,
Cho dfuair tu maoin: oir bè mo rùn
nach peacaighainn lem bhèul.
4 Fa thiomchioll oibridh dhaoine fos,
ghléidh me me fhein gu beachd,
Le guth do bhèil, O chèmanaibh
luchd braid is ragaireachd.

Cum

5 Cum m'imtheachd ſuas a Dhia na mſeart
ad ſhliththibh ceart gu trèun,
Ad chaſan díreach cum me ſuas,
nach ſleamhnuigh uam mo chèm.
6 Do ghairmas ort, a Dhè, fa chùis
gu nèiſdfadh tuſa riom;
Do chluas dom ionnſaidh crom a nuás,
is fos mo ghearan cluinn.

7 Taisbein do chaoimhnas iongantach
ta gràdhach lán do chlú,
Do ſhaorus le do dheaſlaimh fein,
an drong dan dóchas thú,
On droing na naghaidh thogas ceann.
8 Acht coimhed me gu trèun
Mar chloich do ſhùl: dèan folach orm
fuidh ſgáil do ſgiatha fein.

9 On drochdhuin' ta re forneart orm,
O naimhdaibh manma trèun
Ata gam chuartachadh gach taobh,
mo choimhed orra dèan.
10 Na nſaill ata ſiad druidte ſuas,
cainnt uaibhreach ta na mbèul.
11 Chrom ſiad gu lár is dhearc le nſùil:
is chuartigh ſiad ar gcèm:

12 Mar leomhan gionach togarach
chum cobhartigh do ghná,
Mar leomhan òg an dìomhaireachd
ag luigh a mplaid atá.
13 *Eirigh, a Dhè, is coiſg mo nàmh,
leag ſíos gu talamh è:
On drochdhuin' ta na chloidhamh dhuit,
ſaor manam uaidh a Dhè.

14 On

14 On dream ta dhuits' a *Dhè*, mar láimh,
o dhaoinibh ſaoghalt dán,
Ga bhfuil a ngcuibhrionn is a ncuid
ſan bheathaidh ſo amháin.
*D*a bhfuil tu tabhairt làn a mbronn
as tulidh dhíomhair fòs :
Làn cloinne 'taid, fuighleach a maoin
fágbhuid dan leanbaibh óg.

15 Achd miſe chean', do dhearcam air
do ghnùis a bhfírentachd :
Ar moſgladh dhamh, lán díolfar me,
a Dhè, led choſamhlachd.

SALM XVIII.

MO chion ort fein, a Dhia, mo threis.
2 mo charraig Dia gu ceart,
Mo dhaingneach, is mo ſhlánuighoir :
mo Thighearn', is mo neart,
An tì an cuiram dòchas fòs,
mo thargaid is mo ſgia,
Adharc mo ſhlànuigh è gu beachd,
mo bhaidal àrd ſe Dia.

3 'Nois gairam ar an Tighearna,
da ndlighar moladh ſíor ;
Mar ſin o meaſcairdaibh gu lèir
coimhedar me gu fíor.
4 Chuir tuilteach drochdhaoin' eagal orm,
chuaidh umam guin an éug.
5 Pian ifrionn agus eangach báis,
romham gach áit' do bhìd.
6 Am ègin ghoir me ar mo thriath,
d'èigh le mo ghlaodh gu hárd :

Is

Is as a theampul naomtha fein
 d'èist sé mo ghuth gun ch áird :
Na fhiaghnais is na èistachd fein
 mo ghlaodh do ránig suas.
7 An talamh ar gach cém an sin
 do chriothnuigh, chrathadh, ghluais.
Iochdar na ngcnoc agus na mbeann,
 do ghluaisadh sin gu garg,
Do chriothnaigh is do chrathadh iad,
 do bhrígh gu raibh air fearg.
8 Chuaidh deatach as a shròin amach :
 is teine loisgeach mór
Chuaidh as a bhèul, is lasadh leis
 do dheibhlaibh ni bu leór.
9 Du lùb se fós na neamha fuidh,
 's anuas do thurling sé :
Fíor dhorchadas is duibhaigean
 do bhí fuidh chosaibh Dè.
10 Ar chèrub mharcuígh lé gu hárd,
 ar itaig fos do chuaidh :
Do bhì sè luath ag italigh,
 ar barraibh sgia na gaoith.
11 Dubhdhorchadas mar dhíomhaireachd
 do chuir sè uime fein :
Bu phubul dó na huisgigh dorch',
 is nèulti tiugh' na nspéur.
12 Do chuaidh a nèulti tiugh' le chéil,
 is clocha meallain fos,
Is èibhla teineadh roimh' do chuaidh
 O ndealradh bhí na ghnùis.
13 Rinn Dia sna spéuraibh tairneanach,
 do leig an tí is àird

A ghuth amach, le cloichſhneachd chru-
is èibhlaibh teth gun cháird. (aidh
14 A ſhoighde leig ſe chuc' amach,
do ſgaoil ſe iad ar fad,
Tein'-aidheir orra theilg gu mór,
ler chlaoidhadh iad gu grad.

15 Aigèan na nuiſgeadh chonncas ris,
bhi grunnd an domhain nocht:
Le tanáil as do ſhróin, a Dhê,
led achmhaſan is ſmacht.
16 As ionad árd do chuir ſe nuas,
is bhuin ſe mis amach,
Is rinn mo tharruing mar an gcéudn',
a huiſgaibh iomarcah.

17 O meaſcar tulchuiſach is trèun
do anacail ſe mi,
'So luchd mo mhìruin agus mſuadh :
oir láidir órm do bhi.
18 An lá mo thriobloid is mo theinn'
thug ionnſaidh orm gan ſhios :
Ach do bhi Dia na throſtan damh,
cho ſleamhnuigh uam mo chos.

19 Gu hionad farſing agus rè
amach do thug ſe mí :
Mo theaſairgin do rinneadh leis,
oir ciàtfach dhíom do bhi.
20 Reir m'ionracais, is gloine lámh,
do chúitigh Dia maith riom.
21 Om Dhia nior chuaidhm gu haingidh
ſligh' Dhia do choimhdeadh liom. (olc,
2 Oir uile bhreith do bhi am lat hair :
a ſtatuin uam nior chuir.

23 Bu trèbh dhireach na fhiaghnais me:
om aingid nachd fein do ſguir.
24 Reir mionracais is gloine lámh,
an ſealladh beachd a ſhúl,
Do rinneadh mis' a chúiteachadh
gu caomh le Dia na ndúl.

25 Don duine ghraſoil, gráſmhur thu,
díreach don trèbhdhireach.
26 Glan tu don duine ghlan, is ſiat'
don duine ſhiat' ma ieach.
27 Na daoine ta fuidh thriobloid mhoir
lán ſhaorann tu gach áit:
Acht bheir tu 'nuas an mhuintirſin
ga bhfuil an ſealladh árd.

28 Oir lasfaidh tu mo choinneal damh,
do ni mo Dhia ſmo Ri
Mo dhorchadas a ſhoillſeachadh
chum ſoiller glan go mbi.
29 Mór-mhalſhluadh,le do threis a Dhè,
do bhriſeadh leam ar fad:
Le neart mo Dhia thar ball' a lèm,
do chuaidh me fhèin gan ſtad.

30 Acht Dia chean', ta a ſhlighe ceart,
do dhearbhadh focal Dè:
Don dream gu huile earbas as,
da ndìon is targaid è.
31 Oir cia 's Dia, ach Jehobha ann?
cia 's carruig acht ar triath?
32 An neach do ni mo ſhlighe ceart,
'ſa bheir dhamh neart, ſe Dia.

33 Mar choſaibh fèigh ta luath chum rith
mo choſa do rinn ſe,

Ar m'aitaibh àrd gam ſhocrachadh,
gcoinne nach gluaiſte me.
34 Gu comhrag theaguiſg ſe mo lámh:
ionnas gur leam do chuaidh,
Gur bhriſeadh le mo ghairdenaibh,
ſár bhogh' don ſtálinn chruaidh.

35 Do thug tu ſgia do ſhláinte dhamh,
do dheas lamh chum me ſuas,
Thug orm do chaoimhnas is do ghrádh
gu hinmhe mhòir gu dfás.
36 Mo chémna rinn tu farſing fúm,
ſin damh mar fuaradh thus,
Ionnas gur ſocrach ſheaſmhas me,
cho ſleamhnuigh uam mo chos.

37 Lean me mo naimhd' is ann ſan
orra do rug gu cas: (ruaig
Is achd gur chlaoidhadh iad gu léir
nior thillios fein ar m'ais.
38 Gun chomas éirigh lot me iad,
do thuit ſiad fuidh mo chois.
39 Le neart chum cath do chrios tu
na dhéirigh riom leag thus'. (me:
40 Ar muineal thug tu dhamh mo námh:
luchd mfhuadh gu claoidheadh me.
41 Ghlaodh ſiad, ſda mfurtachd ni raibh
re Dia, 'ſnior fhreagair ſé. (neach:
42 Amhluidh mar dhus ag dol le gaoith,
gu mion do phronn me iad:
Do thilg me iad amach arís
mar chlábar ar an tſráid.

43 O ſtríbh na ndaoine ſhaor tu me,
rinn ceann na mfineach dhíom:

Na daoine riamh nach bàithnidh dhamh
re ſeirbhis damh do chiom.
44 Ar cluinntin doibhſan iomradh orm,
gèilfidh ſiad dhamh gan ſtad :
Do ni dhamh coigrigh mar an gcèudn'
a níſliug̃nadh fein ar fad.
45 Lán-ſearguidh is dubh-chríonaidh as,
iarmad na nallmharach ;
Ag teachd le heagal 'ſuamhunn mór
O ngaradh fein amach.
46 Dia beo ata, beannuight gu raibh
mo charruig fein gu brath :
Is Dia mo ſhlàinte bithadh ſè
ar árdughadh do ghna.
47 Mo dhioghaltas, ſmo leaſachadh
ſe Dia do bheir amach :
Sè fos a chuiras fuidh mo ſmachd
na ſlóigh gu hiomadach.
48 Sé ſhuaſglas o mo naimhdaibh me,
'ſtu thog me thar gach neach
A dèirigh riom ; is rug me ſaor
O fhear na hègcorach.
49 A meaſg na ngeintlach uime ſin
do bheiram dhuitſ', á Dhé,
Mor-bhuidheachas, do tainmſe fos
árd-mholadh ſinnidh me.
50 Do bheir ſe fuaſgladh mòr da rígh :
le pailteas ni ſe gràs,
Ar Dáibhi, neach do ungadh leis,
is ar a ſhliochd gu brath.

SALM XIX.

GLoir Dhè do fhòillſighionn na (neamh:
ſna ſpéura gniomh a lámh. 2

2 Ta la aig deanamh ſgeul do lá,
is oidhch' do dhoidhch' gan tàmh
Ag teagaſg eolais, anſ' gach àit'.
3 Oir ni bhfuil ionad ann,
No cainnt,no uirchioll fos ar bith,
nach cual a nguth gach am.

4 Chuaidh 'nlìn' ar feadh gach tír amach
a mfocal chuaidh an gcèin
Gu crích na cruinne, chuir ſe ionnt'
buan pháluinn árd don ghréin :
5 Neach ta mar nuadh-ſhear-pósta teachd
o ſheomra fein amach,
Ta ait, mar ghaiſgeach trèun ag rith
coimhliong' gu togarach.

6 Ag dol amach o chrioch na nſpéur,
ma ngcuairt ga ngcríoch do ghna :
Snį bhfoluighear o theas na grèin'
aon ni ſan chruinne ta.
7 Is iomlan lagh Jehobha mhóir,
an tanam iompoigh' ſè :
Teiſtas an Tig~hearna ta ſe dearbh,
don tſimpligh glic do ni.

8 Ta ſtutuin fos an Tig~hearna ceart,
'gcur aoibhnais ann ſa chroidh' :
Glan aitheanta Dè ag ſoillſeachadh,
na nſúl' nach maith do chí.
9 Eagal an Tig~hearna fiorghlan è,
buan-mhaireachduin do ghna :
Fior agus comhthromach ar fad,
a bhreitheamhnais ata.

10 Is fearr re niarraidh iad na ntór,
an tór is fearr ar bith :

Nis millſe no an mhil atáid,
no cíor mheala ren ith.
11 Ag faghail rabhaidh fos, ata
do ſhearbhant' uadh' dò ghna;
Is ann na ngcoimhed cùramach
mór-thuaraſdal ata.

12 Cia thuigeas chean' a ſheachran fein!
glan O lochd díomhair me.
13 O pheacaighibh dánadais ar ais
cum tóglach fein a Dhè;
Na biothadh ac' ár dcheannos orm:
an ſin bím trébhdhireach,
Agus on pheacadh mhór do bhím,
fíor ionraic neamhchiontach.

14 O Dhia mo neart, 'ſmo ſhlánuighoir,
an deadhthoil gabh uam fein
Na ſmuaintigh ta am chroidh' a ſtigh,
is briathra glan mo bhèil.

## SALM XX.

GU freagradh Dia thu ann an lá
do thriobloid, is do phéin,
Gu dèanadh ainm Dia Jacob fos
do choimhed ann a tſhèidhm.
2 Gu ccuireadh chugad comoradh
trá, as a theampul naomh:
Is dèanadh ſé do neartachadh
as Sion fein gu caomh.

3 Cuimhnighadh ſé gu gráſmhur dhuit
tuil' ofrala gu grad,
Is gabhadh ſè gu taitneach uait
tiodhbarta loiſgth' ar fad.
4 Do réir deadh-rùin do chroidhe fein
tiobhradh ſe dhuit gu maith, Coimh-

Coimhlíonadh ſe gach comhairle
ta ann do chroidh' a ſtigh.

5 Do ni ſinn aoibhnas ann do ſhláint',
is ann an ainm ar nDiain
Suas tògbhidh ſinn ar bratighan:
Dia 'dheonug'hadh tuile mhiann.
6 'Nois 'ſfioſrach me gu teaſairg ſé
an ti do ungadh leis:
Is le neart ſaoridh deaſlaimh' Dê,
O neamh do éiſtar ris.

7 Ta cuid ag earbs' a carbadaibh,
is cuid a heachuibh árd:
Achd ainm Jehobha chean' ar Dia
cuimhnighidh ſinn' 'ſgach áit.
8 Do iſliug'hadh iad, is thuit ſiad ſios:
achd déirigh ſinn' is ſheas.
9 Dhia, fóir, is éiſdeadh rinn an righ
tra ni ſinn gearan ris.

SALM XXI.

A Méd do nearts' a Dhê na ndúl,
biaidh aoibhnas ar an rígh:
Is ann do ſhláinte throcairaich
ſólas cia méud do ni?
2 Làn-mhiann is rún a chroidhe féin
do thug tu dhó gu ſeth:
Aon athchoinigh do iarr a bhêul
nior dhearnas air a chleth.

3 Oir beannughadh an mhaithas mhóir
ſin thugas dó gu moch:
Is chuir tu coroin árd ma cheann
don ór is deirge dreach.
4 Do iarr ſé ortſa beatha bhuan,
ſin thug tu dhó gu fíor: Do

Do thug tu síneadh saoghail dò,
do chum bheth beo gu fior.
5 Do thaoibh na flàinte thug tu dhó
is mòr a ghloir gach am :
Ard-onoir agus mórdhalachd
do chuir tu ar a cheann.
6 Oir rinneadh leat ro bheannuight è
ar feadh gach rè gu beachd :
Is rinn tu è lán-aoibhneach fòs
led ghnúis an trócaireachd.
7 Oir ann an Dia Jehobha mòr
earbidh an rígh do ghna :
Trìd trocair' fos an ti is aird',
ni ngluaiffar é gu brath.
8 Aimfigh do ghlac ar huile nàmh:
ar heafcar do làmh dheas.
9 Mar àmhuinn thinntigh ni tu iad
an aimfir tfeirg' da nfgrios :
Na chorrigh mhòir ni Dia gu fior,
an flugadh fios ar fad,
Is nitar orra milleadh fos
le teine mór gu grad.
10 An toradh fgrioffidh tu on tìr,
'fan fiol o dhaoinaibh as. (dhealbh
11 Oir chum fiad chugad olc : fdo-
feall ghrànd, nach dféud cur leis :
12 Is uime fin led fhoighdaibh glèuft'
ar freing re naghaidh fúd,
Bheir orr' air ais gu rachadar,
fgu pilleadar ar gcùl
13 Arduigh thu fein,ad chumhachdaibh,
a Thighearna na mfeart :
Mar

Mar ſin ſior-chanſidh ſinn do chlu,
is molfidh ſinn do neart.

SALM XXII.

Mo Dhia, mo Dhia, creud me far thréig?
le tturtachd uam a ngcèin,
O bhriathraibh goirt' mo bhúiridh áird
gan fhuaſgladh orm a mſéidhm?
2 Mo Dhia, nior thug tu freagradh dhamh,
ſan ló do ghairmas ort;
An uair bu chòir dhamh támh ſan oidhch',
ni bhfuilam fein am thoſd.

3 Ach thuſa chean' ta fíorghlan naomh,
a Dhe oſcionn gach ſgéil,
Ad chomhnuidh ann ſan àros ſin,
a bhfuil clu Iſraéil.
4 Do rinn ar ſinnſir dhíotſa bun:
is ſhaor tu iad mar dhearb.
5 Do ghlaodh ſiad riot, is ſhaoradh iad:
dhearb riot, gun aghaidh dhearg.

6 Acht miſe fos cho duin', acht cnuimh-
gráin daoin', is tâir na nſloìgh.
7 Cûis crathadh cinn, is caſadh bèil,
ſpòrſ' do na chi mo dhòigh.
8 Ag rádh, do rinn ſe bun a Dia,
chum bfuaſgladh air na ſhéin:
Nois deanadh ſe a theaſairgin,
ó thug ſe toil do fein.

9 Acht 'ſtus an ti do bhuin amach
a broinn mo mháthar mi;
Is tû bu bharant' dochais damh,
'ntra ar an chich do bhim.
10 On bhroinn do theilgadh ortſa me,
ar bheth dhamh òg is mao;

O thánig has as a bholg amach
is tu mo Dhia ro chaomh.

11 A Dhé na biosa fada uam,
oir 'sdlù dhamh triobloid theann;
'S gun agam neach dam chuideachadh
no urra chuireas leam.
12 Do chuartigh umam mòran tarbh
am thimchioll ar gach láimh:
D'iath umam tairbh ro láidir bhorb
a mBáſan bhi na ntàmh.

13 Gu farſing dfoſgail ſiad a mbeul,
mar leomhan állta garg;
Ag tabhairt ſithidh réubigh orm
le búireadh fiaghaigh borb.
14 Mar uiſge dhóirteadh miſ' amach,
mo chnámhan ſgáint' o chèil':
Mo chroidh' am chom an taobh a ſtigh,
ar leaghadh tá mar chéir.

15 Ar tiormachadh mar phota criaidh
ata mo neart a Dhé;
Mo theang' ar leanmhuin re mo ghiall;
Gu hùir bháis thug tu me.
16 Oir d'iath ſiad umam madridh gharg,
bhuail umam thall ſa bhos
Mor-bhuidhionn luchd na haingidhachd;
lot ſiad mo lámh 'ſmo chos.

17 Mo chnámhan uile féudfuidh me
an áireamh leth ar leth:
Gu géur atáid ag amharc orm
ag dearcadh orm gu ſeth.
18 Mo thruſcan eatora do roinn,
o roinn chuir ſiad ar mo bhrot.

19 Acht

19 Acht fád' om chobhair Dhia mo neart
na fan, achd deibhthrigh ort.

20 Do manam tabhair fuasgladh deas
on chloidhamh sgaiteach gheur:
Is maon-ghradh gu ma saorthar leat,
O neart na madradh thrèun.
21 O bhèul nan leomhan láidir borb
dhe' fuasgail orm gun stad:
O adharcaibh na mbuabhul tréun;
oir chual tu me gu grad.

22 Dom bhráithraibh cuiram tainmf' a
san eireachd molfam thu. (ngcéill:
23 'Shìol Jacob, 'sa luchd eagla Dé,
gloir tugaibh dhò is clú:
Oirbhs' Iarmad Israhéil ar fad
biodh eagalsan gu mòr.
24 Oir tarcuis riamh cho drinn ar bochd,
'snior ghabh se gráin da leon:

Nior fholaigh air, 'snior cheil a ghnùis
da threìgsin ann na theinn,
Tra rinn se glaodh is gearan ris,
thug éisdeachd dò gu binn.
25 Sann ortsa bhìos mo mholadh àrd
san eireachdas a Dhé:
Mo bhòid do ìocfam fos an lathair,
na druing' dan eagal é.

26 Na daoine sin macant' ata
iòsaid is gheibh an sàth:
Na dhiarras Dia ard-mholaid è;
bhur croidh' biaidh beo gu bráth.
27 Pillfidh re Dia gach iomall tìr',
ag cuimhniughadh air sa leth:

Is ſluadh na mfineacha gu lèir
dhuit géillfidh ſiad gu ſeth.
28 Arſon gur le Jehobha mòr
an rioghachd le cóir cheart:
'Sa meaſg na mfineachan ar iad
aig uachdranachd is neart.
29 Na daoine reamhar anns gach tir,
íoſuid is gèillfid dó;
Dhó cromidh ſios na thèid ſan uaimh,
cho chum neach a anam beo.
30 Thig ſliochd is ſeirbhis níd do Dhia,
dhò meaſar iad mar linn.
31 Innſid a cheart don ál re teachd,
gurb' eiſin ſud do rinn.

SALM XXIII.

IS ſè Dia fein is buachail' damh,
cho bhi me ann an dì.
2 Bheir ſe fanear gu luighinn ſios
ar cluanaibh glas le ſith:
Is fos re taobh na naibhnichan
thèid ſeachat ſios gu mall,
Ata ſé ga mo threorughadh
gu mín rè ans gach ball.
3 'Ta 'gaiſag manam dhamh ar ais:
is treorachadh mo chèm
Ar ſlighibh ghloin na ſireuntachd,
ar ſgáth dheá dh-ainme fein.
4 Seadh fos a chean' da ngluaiſinn trid
ghleann dorcha ſgàil an bháis,
En íold no urchoid do theachd orm
ni heagal leam 'ſni cás:
Arſon gu bhſuil tu leam do ghna,
do lorg, 'ſdo bhata trèun,

Atàid ag tabhairt comhfhürtachd
is fuasglidh dhamh am fhèm.
5 Damh dheasuig has bórd ar beul mo
le hola dhung mo cheann, (nàmh:
Cur thairis ta mo chopan fos
ag méud an làin atann.

6 Acht leanaid maith is trocair riom.
a ngcion a bhíos me beó:
Is comhnuigham an áros Dé,
ar fad mo rè 'smo ló.

SALM XXIV.

SLe Dia an talamh, is a lán:
an domhan, sna bhfuil ann.
2 Oir shocruigh sé ar cuantaibh é,
ar srothaibh leag gu teann:
3 Cia è an fear a reachas suas
gú tulach naomhtha Dè?
Is ann na ionad naomhthasan,
cia sheasas ann gu ré?

4 An tì ga bhfuil na lámhan glan,
is croidhe neamhchiontach;
Anam nior thog re diomhainas,
nior lugh mionn ísganach.
5 An tí sin beannughadh O Dhia
do gheibhann sé gu pailt,
Is ionracas faraon on Dia
'sbun slàinte dhò na airc.

6 Se sin an ginolach san dream
a dhiarras è gu mòr:
Ta 'g iarraidh taghaidh is do ghnûis,
O Jacob mar is còir.
7 O gheatuidh, togaibh suas bhur ccinn,
is èirghibh chean a náird, A

A dhoirſe ſiorruidhe; rìgh na gloir'
gu dtigeadh ſe ga áit'.
8 Cia è ſin fein ard-righ na gloir'?
an Tighearna láidir trèun,
Jehobha neartmhur cruaidh a ngcath
bheir buaidh amach dho fèin.
9 A gheatuidh, togaibh ſuas ar gcinn,
is èirghibh chean'a nàird
O dhoirſe ſiorruidhe: Rìgh na gloir'
gu dtigeadh ſe ga àit.
10 Cia è ſin fein ard-righ na gloir'?
Jehobha mòr na nſlògh,
Se fein is righ na gloir atann,
gun choimeas idir dhò.

## SALM XXV.

DHia, togbham manam riotſa ſuas.
2 Mo Dhia, mo mhuinghin dheas,
Dom ionnſaidh na leig àdhbhar náir':
dom eaſcar gàirdeachas.
3 Fuidh nair'is maſladh na leig neach
da ngnà bheith feithamh ort:
Acht nàire gu raibh ar an dream
do ni gun àdhbhar lochd.
4 Foillſigh do ròdſa dhamh a Dhè;
ad ſhlighthe teagaiſg me:
5 Is treoruigh me a thſirinn ghloin,
ſmo theagaſg déan a Dhé:
Oir 'ſtu is Tighearn' ann gu dearbh,
'ſtu ſlàinte dhamh do ghna,
Is ort atàim ag feithamh fos
le foighid mhòir gach la.

6 Cuimhnigh

6 Cuimhnigh,a Dhè,do thrócair chaomh,
do chaoimhnas lán do ghrádh:
O chian na ngcian do bhi ſiad ann,
ſan aimſir fad' on la.
7 Na cuimhnigh peacaidh mòige dhamh;
ſna lochda do rinn mé:
A réir do throcair' cuimhnigh orm,
ar ſgáth do ghrás, a Dhé.

8 Is maith 'ſis dìreach Dia na ndúl:
Is ar an ádhbhar òd
Do dheánann ſé na peacaich thruadh
a theagaſg ann ſan ròd.
9 Treoruighidh ſe na daoine ciuin
a mbreithamhnas gu ceart:
'Sna daoine mìne teagaiſgidh
na ſhlighe Dia na mfeart.

10 An trocair' is an fhìrinn rè
ſud ſligh' ar Dia 'ſgach ball;
Don druing a chumas gealladh ris,
ſnach leig a theiſt ar chall.
11 Sgáth tainmſe,logh mo chionta fos,
oir ta ſud mòr, a Dhé.
12 Cia mfear dan eagal Dia? ſan ròd
'ſion-roghnuigh ſeoluidh ſé.

13 An ſeaſgaireachd ni anam tàmh,
'ſle 'ſhliochd le ceart an tìr.
14 Ta rún an Tighearn' ag an dream
da neagal é gu ſior:
Is nìtar leis a chumhnant fos
fhoillſeachadh dhoibh gu ceart.
15 Ataid mo ſhuile fein do ghna
re Tighearna na mfeart:

Ar son gu spìonaidh se mo chos
gu haithghearr' as an rib.
16 Pfill chugam, is dén trócair orm:
am aonar 'táim, 'ssuidh dhrip.
17 Ta teinn mo chroidh' ag dol a méad:
saor me om amhghar geur.
18 Fèuch ar mo phéin, is m'anshocair;
'smo pheacaidh logh gu léir.
19 Mo naimhde guineach toir fanear:
oir ta siad lìonmhur ann,
Fuath nimhneach agus mìrunach
ta aca dhamh nach gann.
20 Dhia coimhed manam, 'ssurtaigh orm:
na leig fuidh náire mi,
Mo dhochas uile leagas ort,
ar son gur tu mo rìgh.
21 'Nois dèanadh ionracas is còir
mo dhion: 'smi feithamh ort.
22 Dhia, fuasgail ar cloinn Israhéil,
o 'nuile amhghar ghoirt.

SALM XXVI.

TAbhair orm breith, a Dhia na ndùl,
am neamhchiont' ghluaisas fein:
O rinn me dòchas maith a Dia,
cho sleamhnuigh uam mo chém.
2 Dhia, fionn mo chroidh', is máirne fos,
sidir is ceasnuigh mé.
3 Oir dearcam ar do chaoimhneas gráidh:
ad tsirinn ghluais me Dhé.
4 Le cuideachd dhiomhain riamh nior
cho siobhlam le luchd faoibh. (shuigh,
5 Is beag orm coimhthionol an uilc:
'scho suigham leis na baot'haibh. 6 An

6 An neamhchiont glanidh me mo lámh:
is cuartig'ham taltair, Dhè.
7 Gu bhfoillsig'hinn le guth molaidh árd,
do mhírbhuilte gu léir.

8 Comhnuidh do theachs' is ionmhuin
a Thighearn' is a Dhé, (leam,
Gnà-aite bunaidh tonorach
is leam ro-ionmhuin é.
9 Le peacachaibh luchd déant' an uilc
na cruinnigh manam bochd,
Na cuir mo bheath' na ngcuideachd fúd
ta fuileachtach gu lochd.

11 Ga bhfuil an donas mòr na nglaic:
lán bríbain an lámh dheas.
11 Acht gluaisams' ann mo neamhchiont'
ad thròcair saorsa mis. (fein,
12 Na seasamh ta mo chos gu beachd
ar ionad comhnard rè:
Is ann a ngcoimhthionol na naomh,
beannuigham thus a Dhé.

SALM XXVII.

SE Dia mo sholus. is mo shláint',
cia chuireas eagal orm?
Sé neart mo bheatha Dia na ndùl,
cia chuirios faitchios fùm?
2 Mo naimhde, measgairde luchd uilc,
tra thánig orm gu bras,
Gu gionach dithe mfeola suas;
fuair tuisleadh, thuit gu cas.

3 Sluagh námhad ge do théisdeadh me,
ni heagal le mo chroidh':
Da néirgheadh cogadh 'maghaidh fos,
as so mo bhun do ni.

4 Aon

4 Aon ni do mhiannuigh me o Dhia,
gu minic iarram ê:
Do bheith am chomhnuidh feadh mo lá
an tigh 'ſan àros Dè;

Do chum gu bhfaic'nn fein gu glan
maiſe Jehobha mhòir,
Gu bhfioſruighinn 'ſgu bhfuighinn ſgéul,
na theampull mar is còir.
5 Oir ni ſe mfolach 'nam na hairc
na phubul: dìon do nì
An diomhaireachd a phailuinn damh,
ar charraig ſocrionn mi.

6 Os cionn mo naimhde ta fam chuairt
nois togbhar ſuas mo cheann:
Glan ìobairt aoibhnais uime ſin
ga phubul bheirthar leam:
Is ſmnidh me gu togarach,
ſeadh, canſam fos gu binn
Ceol agus moladh àrd do Dhia
ar feadh mo rè ſmo linn.

7 Le guth mo bhéil tra éigham riot,
tabhair èiſteachd dhamh, a Dhé:
Le iochd dèun tròcair' orm is fòir,
gu gráſmhur freagair me.
8 Iarr m'aghaidh, nuair a dubhrais riom,
a dubhairt manam leat,
Taghaidh, agus do ghnùis, a Dhé,
ſin iarram fein gu hait.

9 Na folaigh uam do ghnúis, a mſeirg
na dìbair tóglach fein:
'Stu chuidigh leam, a Dhé mo ſhláint',
na fágſa me 'ſna tréig.

10 Tra thréigas m'athair me gu tur,
'ſmo mhàthair ſos faraon,
Do ní an Tighearn' ann an ſin
mo thogbhail ſuas gu caoin.

11 Dhia, teagaiſg dhamh do ſhlighe fein:
is treoruigh mis a Dhé,
Fa chúis mo naimhde mìrunach,
ar caſan dìreach rédh.

12 Do mhìrun meaſcairdeadh ro gheur
na tabhair thairis damh:
Oir d'éirigh riom luchd fiaghnuis bhréig
is dream a bhrúcas nimh.

13 Rachadh mo mheiſneach uil' ar gcúl,
mun' gcreidfinn maithas Dé,
Gu bhfaicfinn ſin a dtìr na mbeo
dom fhuaſgladh annam fhém.

14 Fuirigh gu foighidneach re Dia,
glac chugad meiſneach mhòr,
Is bheir ſe ſpionnadh croidhe dhuit:
fuirigh re Dia na glòir'.

SALM XXVIII.

A Dhia mo charraig, èigham riot,
ad thoſt na bìoſa uaim:
Deagal led thoſd, gur coſmhuil me
re daoinaibh théid ſan uaimh.

2 Guth m'athchoinge tra èigham riot,
èiſd thus an ſin a Dhé:
Tra thogbhas me mo làmhan ſuas
gud theampull naomhtha fein.

3 Le luchd an uilc 'ſna hègcorach,
na tarraing me gu bràth:
Len gcomharſan a labhrus ſìth,
acht olc na ngcroidh' ata.

4 A réir a noibre, tabhair dhoibh,
do réir an rùin chum lochd:
Is cùitigh riu droch-ghniomh an lámh,
amhluidh mar thoill siad ort.
5 Do bhri nach tuig siad oibridh Dhé,
no gnìomh a láimhe fos,
Do ni se milleadh orr' is claoi,
'scho dèan an togbhail suas.
6 Ar son guth m'athchoinge gu d'èist,
mòr-bheannuight' gu raibh Dia.
7 Do chuir mo chroidh' a dhòchas ann,
sè Dia mo neart 'smo sgiath.
Atáim ag faghail cuidigh uaidh:
mar sin an dochas, ait
Ata mo chroidh'; 'slem' òran binn
sior-mholfam è gu pailt.
8 'Se Dia is neart, 'sis treise dhoibh,
oir ta se fein gu deas
Na neart, 'sna spionnadh slànuigh dlù
don tí do ungadh leis.
9 Dhia furtigh ar do phobul caomh,
is beannuigh toighreachd fein,
Dhoibh tabhair beath' is teachd an dtir,
tog iad a bhfeasd a Dhé.

SALM XXIX.

THugaibh a laochraidh láidir thréun,
do Thighearna na mfeart,
Thugaibh don Tighearn' ud faraon
glòir, urram agus neart.
2 An ghloir is cubhaidh fos da ainm,
sin tugaibh don Dia thréun:
Sléachduibh don Tighearna faraon
a maise a naomhachd fein.

3 Ta guth Dhé ar na huisgeachaibh :
is fos ni Dia na glóir
'Ard-thoirneanach, is suighidh sé
ar uisgighaibh láidir mòr.
4 Tá guth an Tighearna gu beachd
mòr-chumhachdach is trèun :
Ta guth an Tighearna faraon
lan mórdhalachd ann fein.

5 Brissidh an Tighearna le ghuth
na Cèdair ata fás :
Is briffar Cedair Lebanoin
le ghuthsan aig a chruas.
6 Do bheir se orra lèm gu clist
amhluidh mar ghamhuin bó :
Sliabh Sirion is Lebanon
mar bhuabhal meargant' òg.

7 Sgoiltigh guth Dhia na dealanuigh.
8 An fásach crathaidh sé:
Is dìthreamh Chadeis mar an gcédn'
sè Dia a chrathas è.
9 Do bheir guth Dhia ar aidhaibh allt'
grad sgarthachdain ren laogh;
Is lomaidh sud na coillte dlù
ag rúsgadh barr na ngcraobh :
Is ann na theampull naomhthasan,
cuirfidh gach neach a ngcéill
Glóir agus onoir mhór ar nDia ;
ga mholadhsan da rèir.
10 Ta Dia na chomhnuidh ar an tuil :
'sna shuigh a mfeast' na righ.
11 Bheir Dia da phobul neart: is bheir
dhoibh beannughadh le sith.

DHia, árduig̃ham thu,o thogbhas me,
gàir' meascar nach drinn dìom.
2 A Dhia mo Thighearn', ghlaodh me
is dfurtaigh orm gu dian. (riot,
3 Do thogbhadh manam leatſ' a Dhè,
glan as an uaimh aníos :
Is choimhdeis me gu ſàbhailt' beo,
don tſloc nach rachuinn ſìos.

4 Don Tighearn' árd gu ceolmhar binn
ſinnibh a naomh-ſhluadh fein,
Re cuimhniug̃hadh ar a naomhthachd-
ſgaoilaibh a chlú a ngcéin. (ſan
5 Oir 'fhearg ni mair acht mionoid
na dheadh-ghean beatha tà : (bheag;
Tra-feaſgair ge gu raibh a mbròn,
chluinnt' aoibhnas teachd an lá.

6 Am ſhocair dubhairt me mar ſo,
cho ghluaisfar mis a bhfeaſt.
7 Led thrócair' thug tu ar mo chnoc
gu daingean ſuas gur ſheas :
A Dhé do cheil tu orm do ghnùis,
chuir ſin gu triobloid mi.
8 Dhia,riot do ghlaodh : is rinn re Dia
mo ghearan is mo chaoi.

9 Créud é an tairbh' am fhuilſe tá,
taréis mo chur ſan uaimh ?
An molfar thuſa leis an ùir ?
an tab̃hair ar tſìrinn luadh ?
10 'Eiſd riom anois, a Dhia na ndùl,
déan tròcair' orm is grás :
Is bìos a Dhé 'tſear cuidigh leam
tra tharlas dhamh bheith 'nſás.

11 Mo

11 Mo bhròn gu damhsa chaochlais
is médach saic a chean' (damh:
Do sgaoilais dìom, is chriosruis me
le haoibhnas gáir' is gean.
12 Mo ghlòir gu sinnadh dhuitse clù,
gan idir bheith na tost :
Mo Thighearna Dhia, do bheiram dhuit
mòr-bhuidheachas a mseast.

SALM XXXI.

A Sads', a Dhé, do dhèanam bun;
náir' orm na leig a mseast:
Dèan fuasgladh dhamh ad tionracas
'o thriobloid is o cheist.
2 Do chluas dom ionnsaidh crom a nuas,
is furtigh orm gu dian:
Do charraig tuinigh bìosa dhamh,
tigh tearmuinn chum mo dhìon.
3 Os tu is carraig dhìleas damh
smo dhaingneach láidir tréun,
Ar 'nádhbhar sin sgàth tainms' a Dhé,
treoruigh, is sdiuir mo chém.
4 Saor as an rib a dfoligh siad
buin mis' amach a Dhé:
Ar son gur tus an ti amhàin
is neart 's is treoir dhámh fhein.
5 Ad laimhs' amhain a Dhia na ndùl
mo spiorad tiomnam suas:
A Dhia na firinn is mo thriath,
'stu dhfuasgail ar mo chruas.
6 Is fuath leam iad do bheir fanear
na brèuga diomhaineach:
Acht dòchas ann an Dia na ngrás
chuir me gu muinghineach. 7 Ad

7 Ad thròcair' bìom gu haoibhneach
oir thug tu Dhé fanear (ait:
Mo thrioblòid ; 'fmanam ann an teinn
do bhi tu fiosrach air.
8 Nior dhearnadh leat mo dhruideadh
an làmh an nàmhaid threun: (fuas
An àite farsing shocruigh tù
mo chosan is mo chèm.

9 O 'táim a Dhia an triobloid mhòir,
dèan trócair' orm gu cas:
Mo shuile, manam, is mo bholg
le bròn ar feargadh as.
10 Oir chlaoidheadh manam as le bròn,
'fmo bhliadhna fos le caoi:
Do bhrigh mo lochd chuaidh as dom
mo chnámhan ar an gclaoi. (neart,

11 Mar ádhbhar fanoid bheitham fos
dom eascairdibh gu léir,
Gu háiridh do mo chomharsnaibh
mar mhasladh bheitham fein,
Is do luchd m'eoluis fos atáim
am àdhbhar geilt is fuath:
Gach neach do chì me ar an tsràid,
ag teitheadh uam gu luath.
12 Mar dhuine marbh ar dol a cuimhn';
mar shoitheach briste mi.
13 Oir chualas toibhêm mòran daoin';
eagal gach taobh do bhi:
Am aghaidh nuair do chruinnighdar,
dhealbh siad mo bheatha sgrios.
14 Acht dhìots' a Dhè, do rinn me
is tu mo Dhia deir mis. (bun;
15 Tàid

15 Táid maimſiridh ad láimhs' a Dhé:
orm furtigh agus fóir
O làimh mo naimhde, is on dream
ta leanmhuin orm an dtóir.
16 Do ghnuis is taghaidh dealruigheadh
ar tóglach díleas fein : (ſin
Ar ſgàth do ghráſa charranigh,
mo ſhaoradh dèan gu trèun.
17 Na leig fuidh náire mhaſlaidh me,
oir Dhia do ghairmas ort:
Biodh náir' àr uile luchd an uilc;
ſan uaimh gu raibh na ndtoſt.
18 Cuir bèil na mbréug a Dhè na ntàmh:
labhrus gu h árdanach,
Naghaidh na bhfireun ſpreigadh cruaidh
gu ſpídeoil tailcaiſeach.
19 Cia méad do mhaith do thaiſg tu
dar eagal tu faraon, (dhoibh,
'Sdo rinn tu do na dhearbas riot,
a bhfiaghnais c'ann na ndaoin'!
20 O àilghios daoine ni tu ndìon,
fuidh dhiomhaireachd do ghnùis;
'Sam pailuinn fos o ſtríbh na nteangc',
ni dídean dhoibh na ngcúis.
21 Dia gu ma beannuight é gu bràch:
oir dfoilliſigh ſé dhamh fein
A chaoimhneas cáirdoil iongantach,
an gcathair láidir thréin.
22 Am dheibhthair dubhras, ſcaitht'
o bheachd do ſhùl amach : (atáim
Acht chual tu nuair do ghlaodh me riot,
guth m'aſluigh ghearanaigh.

23 O grádhuigʼhaibh Dia a naoimh arfad
oir Dia don trébhdhireach
Do ni ſe dion, is diol gu pailt
don uaibhreach áilghioſach.
24 Sibhſe do chuir an Dia na ngràs
bhur dóchas mar is cóir,
Biodh miſneachoil, is cuirfidh ſé
neart ann bhur croidh' is treoir.

## SALM XXXII.

BEannuight an duine ſin a dfuair
na pheacadh maitheamhnas,
Is fuair le tròcair' folach air
a chiont' is eaſontas.
2 Beannuight an ti nach agair Dia
na ſheachranaibh ni ſmó,
Is ann na ſpiorad fos nach bhfuil
claon chealgoireachd no gó.
3 Ag fantin damh gu fad am thámh
luigh ar mo chnàmhaibh acis
Gach lá mar ſin do bhi mo chor,
le dol dom bhùireadh ſuas.
4 Oir orm do bhi do lámh gu trom
re feadh gach oidhch' is là :
Mo bhríogh gu tart an tſamhraidh theth
ar atharachadh atá.
5 Lán-fhoillſigh me mo pheacadh dhuit
nior cheilas m'aingidhachd :
A dubhras, aidſuim ſin do Dhia,
is mhaith tu cron mo lochd.
6 So fáth ma nguidhann riot gach naomh
an am an ſuighar thú :
Gu dearbh an tuil' na nuiſgeach mór'
cho rig ſiad air gu dlù.

7 Ta tuſa tionad foluigh dhamh,
nì coimhed orm o theinn:
Is nítar leat mo chuartughadh
le hòran ſaoirſe binn.
8 Fíor-theagaiſgam is muinſam duit,
an bealach is an tiùl
An dtigeadh dhuitſe triall gu ceart:
'nois ſeólam dhuit lem ſhúil.

9 Na bibh mar mhuilat, no mar each,
na hainmhidigh gan chéill:
Re ngcuirthear chum nach tiocfaid ort,
teann ſparrag ſrèin na mbèul.
10 Is líonmhur bròn ag luchd an uilc:
acht neach da mbarant' Dia,
Ta thròcair' dol ma thiomchiollſan
da dhìdean mar nì ſgiath.

11 A Dhaoine trébhdhireach, an Dia
bibh aoibhneach agus ait:
Is dèanuidh gàirdeachas, gach neach
ga bhfuil an croidhe ceart.

SALM XXXIII.

O Sibhſe tá nar fírèunidh,
biodh aitas oirbh an Dia:
Oir 's cubhaidh do na daoinaibh cóir
bhi tabhairt cliú don triath.
2 Ar clàirſigh thugaibh moladh dho:
is ar an tſaltuir ghrinn,
Ar inneal ciuil na ntèuda deich
ſinnaibh do Dhia gu binn.

3 Is canaibh dhòſan òran nuadh:
árd ſinnaibh fonn gan ſtad.
4 Oir 's ceart a reachd; a mfírinn fós
ta oibridh déant' ar fad.

5 Is ionmhuin leiſan còir is ceart:
lìon maitheas Dè gach tìr.
6 Rinn focal Dé na neamh, ſan ſluagh
rinn guth a bhèil gu léir.
7 Marr thorr' a'á ſé carnnadh ſuas,
uiſge na fairge móir':
Ag coimhed fos an doimhneachd ſuas
gu díleas an tigh ſtòir.
8 Nois roimh' an Tighearna gu mór
biodh eagal ar gach tìr;
Is ar na dhàitighas an ſaog'hal
biodh ogluighachd gu lèir.
9 Oir labhair Dia, is rinneadh é:
dòrduigh, is chuir ar chois.
10 Chuir comhairle na nſluagh ar gcúl:
is innleachd daoin' ar ais.
11 Ta comhairle Jehobha mhóir
gu ſeaſmhach buan a mfeaſt;
Smuaintigh a chroidhe mar a ngcéudn
o linn gu linn gun cheiſt.
12 Beannuight an fine ſin ga bhfuil,
mar Dhia Jehobha trèun;
'Sa mpobull fos do ròghuigh ſé
mar oighreachd bhuan dho féin.
13 Ar chloinn na ndaoine ſeallidh Dia,
o neamh na nſpéur a nuas.
14 'Sléir dhò gach neach ſan chruinne chē
O ionad còmhnuidh ſhuas.
15 A ngcroidh' air èundoigh chumadh
do thug fanear a ngniomh.
16 Cho tèaruinn rígh le méad a ſhluaidh: (leis:
don laoch neart mór cho díon.

17 An

17 An teach an comhrug díomhaoin è
do dhèanamh furtachd leis:
No dhèanamh fuasglidh re am fé.dhm,
ge mòr a lúdh sa threis.

18 Fèach, súilan Dé gu furachair
ar a luchd eagail fein,
Is ar an droing sin as a ghrás
ni muinighin gu tréun:

19 A nanam chum a dhíon on bhás,
'son ghort a ngconbhail beo.

20 Ar nanam feithidh se air Dhia:
ar neart, 'sar sgiách gach ló.

21 Oir annsan ni ar gcroidh' a stigh
ùrgháirdeachas gun dí:
Oir ann na ainm ro uasal naomh
ar muinighin do bhi.

22 Do thròcair gu raibh oirn' gu caomh
a Thighearna gach lá,
Do réir mar chuir sinn' icnnad fèin
ar dóchas trèun do ghnà.

SALM XXXIV.

JEhobha beannuigham gu hárd
gach aimsir is gach trá:
A chù 'sa mholadh ann mo bhèul
gu hiomraiteach do ghnà.

2 Is ann san Tighearna ro thrèun
ni manam uaill a chean';
Tra chluinnid sud na daoine sèimh,
biaidh aoibhnas orr' is gean.

3 Mór-mholaibh leamsa Dia na mfeart
ainm árduighmid le chéil'.

4 Do iarras Dia, chual è, is bhuin
me as gach gábhadh gèur.

5 Damhairc siad air, is dhealrigh iad:
is nior ghabh náir' a ngrúaidh.
6 Do ghlaodh an bochd, is d'èist ris Dia,
is dfuasgail as gach truaidh.

7 Ta aingeal Dè ag campughadh
man droing dan eagal è,
Dan bhfuasgladh is da nteasairgin
on dtriobloidibh gu lèir.
8 O blaisaibh agus faicaibh so,
gur maith 's gur milis Dia:
An fear sin beannuight è gu beachd
a dhearbas as an triath.

9 Fìor-eagal Dé, biodh oirbh a naoimh:
oir uireasbhuidh no di
Ni bhfuil air a luchd eagailsan,
fíor-chràbhadh dhò do ní.
10 Biaidh easbhuidh ar na leomhnuibh òg,
is ocras mòr gu leth:
Acht ar an droing a dhiarras Dia
ni nceilar éan ni maith.

11 Tigaibh a chlann, is éistibh riom:
dhuibh muinsam eagal Dè.
12 Cia ghrádhuig heas láith, 's ler b'àill
chum maith gu bhfaicadh fé? (bheith béo,
13 Coimhed do theanga féin on olc,
's o labhra ceilg' do bhéul.
14 Seachain an tolc, is déan an maith:
iarr sithchaint, 's lean gu gèur.

15 Ta súile De ar fíreunaibh,
's a chluas re nglaodh gu fíor.
16 Ta gnùis Dè 'nagh aidh daoi, do chum
a ngcuimhn' a sgrios a tìr.

17 Do ghlaodh na firenidh re Dia,
is d'éist se riù gu grad,
Thug furtachd agus fuasgladh dhoibh
on amhgharaibh ar fad.

18 Don druing sin ga bhfuil croidhe brùit'
is dlù dhoibh Dia gan cheist:
Do nì se furtachd fòs don dream
ga bhfuil an spiorad brist'.

19 Is lìonmhur triobloid agus teinn
thig air an fhíreun chóir:
Acht ast ar fad ni Dia na ngrás
a theasairgin fadheoidh.

20 A chnàmhan coimhdidh se gu lèir:
ni bhfuil a haon dibh brist'.

21 Acht marbhidh olc an duine daoi,
is claoithar è gun cheist:
Is luchd an fhormaid, bheiras fuath
do dhaoinibh còir is ceart,
Mòr chiontach fágar iad na nlochd,
dimhilltéar iad gu beachd.

22 Anam a shearbhantadh gu lèir
saor-fhuasglidh Dia gach am,
Cho mhilltear idir neach dhiobh sud
chuirfiòs an dòchas ann.

SALM XXXV.

TAgair a Dhia re luchd mo strìbh;
cuir troid ar luchd mo chath.
2 Glac fein do thargaid, is do sgiàth,
éirigh', déan congnamh maith.
3 Glac fós do shleadh, 's ar luchd mo thóir
an bealach druid gu teann:
Re manam abair fèin mar so,
is me do chongnamh ann.

4 Trom nàir', is masladh gu raibh
tà 'giarraidh manam bochd : (dhó bh,
Is pilleadh siad le hamhluadh gèur,
ta smuintiug nadh chugam lochd.
5 Biodh iad mar mhuillnen dol le
biodh aingeal Dè na ntóir (gaoith:
6 Biodh aingeal Dè ga nrith gu teann,
dorch sleamhuin biodh an ròd.

7 Oir goiste dsoligh siad san dìg
gan ádhbar no cionfáth;
Sis chlaoichadar gan chúis ar bith,
chum manam chur an fas.
8 Gun fhios, gu dtigeadh dóghruinn air,
is glacfar è san líon.
Dsoligh sè fèin : 'san sgriosadh cheudn'
grad thuitadh é gu dian.

9 Ni manam gàirdeachas an Dia :
'sna fhurtachd sólas mór.
10 Is deir mo chnámhan uil', a Dhè,
cia choimeas riots' is còir ;
Ni teasairgin don duine bhochd
on neach ta air ro thrèun,
An tainnis is an bocht on tì
ler báill a chlaoidh gu léir ?

11 Luchd fiaghnais bhrèig a dèirigh
is chuir siad as mo leth (rioin :
Na neithe sin gu hègcorach
nach bfiosrach me a mbeith.
12 Olc dhíol siad riom an èric maith,
chum manam chur fuidh leòn.
13 Ach mis',ar bheth dhoibh sud gu tinn,
ghabh umam culaidh bhròin ;

Manam

Manam le trosgadh dùmhligh me,
fphill m'urnuigh' ann mo chrios.
14 Mar charaid, bràthair, no fear-gaoi
gu bròinach crom-ghluais mis. (mi-thair,
15 Ac it chruinnig neadar, is bhid gu ha.t;
ar bheth dhamh ann ai teinn:
Gun fhios damh, chruinnigh prascan
gun támh mo réubadh rinn. (grànnd',
16 Le cealgoiraibh gu fanoideach
na mfèist' rinn spórsa dhíom,
Do chasadar a mfiacla riom,
sìor mhagadh orm gu dian.
17 Cia fhad' is lèir dhuit so, a Dhè?
saor manam fèin gu cas
O a milleadhsan; mo sheircin fos,
a Dhia ar leomhnuibh seas.
18 Lán-bhuidheachas do bheiram dhuit
a measg an tionoil mhòir:
Is measg an tsluaigh tra 'slíonmhur iad
ardmholfam thú le glòir.
19 Mo naimhde tá gun ádhbhar riom
nior raibh ac' aoibhnas dhíom:
'San drean do thug dhamh fuath gan
doibh caogadh sùl na bìom. (chis,
20 Oir ar an tsìth ni hiomraig hann siad:
acht cumadh asinnleachd
Do dhaoinaibh sá-mhach ciuin na tir'
ga mbuaidhreadh le haniochd.
21 Gu farsing dfosglaid riom a mbéal,
ha, ha, a deir siad chean',
Do chì anois ar sùil an nì
budh mhiannach linn, 's bu ghean.

22 Acht chonnairc thusa so a Dhia,
na bíós ad thost am fhèin:
A Thighearn' is a Dhia na mfeart,
na fuirigh uam a ngcéin.
23 Tog ort, is mosgail chum mo cheart,
sam chùis, mo Dhia 's mo rígh.
24 Dhia, dèan a rèir do cheartais breith,
is dhóibh nior b'aoibhnas mi.

25 Na ngcroidh' na habradh siad riu féin,
aha, sé sud ar miann:
Is fòs na habradh siad a chaoidhch',
do shluig sinn è gu dian.
26 Biodh orra náir', is tá rnear iad
gu hamhluadh mòr le chéil',
Atá gu suilbhir; is gu hait
re faicsin m'amhghair gl.èir:
Is biodh siad ar an sgedughadh
le masl.dh is le náir',
Ta 'giarraidh urram mór dhoibh fèin
am aghaidh; àdhbhar gà r'.
27 Biodh aoibhnas orr', is gáirdeachas,
ta seasamh le mo chòir:
Is abradh siad do ghná gun cheilt',
gu raibh Jehobha mór,
Tá gabhail tlachd do shonas buan
a shcirbhisigh do ghná.
28 Is air do cheartas thig mo bhéul,
is ar do chlù gach trá.

SALM XXXVI.

DEir easaontas an drochdhuin' so
am chroidh' is ann mo chliabh,
Fíor eagal Dè fa chomhair a shúl'
ni bhfuil, is ni raibh riamh.

2 Oir ni ſe brionnal bao ris fein
do rèir mar thaitnas ris,
A chionta gus a mfoillſighar
mar áhbhar fuath da ſgrios.

3 Fíor-chluaintaireachd is égcoir mhór
ſud cainnt a bhèil gu tric:
Do ſguir ſe fòs o dhéanamh maith,
is leig ſe dheth bheith glic
4 Aimhleas na leabuidh ta ſe dealbh,
ſan tſlighe nach bfuil maith
Ga ſhuighughadh 's ga ſhocrughadh féin;
ni hoilltoil leis beart ſhaith

5 Do thròcair' tà ſna neamhaibh ſhuas,
a Thighearn' is a Dhé:
Gu rig na neoil is árd na nſpèur
do rigionn tſirinn rè.
6 Do cheartas mar na ſléibhte árd;
do bhreith mar dhoimhneachd mhòir:
Ar duin' is ainmhidh nì tu, Dhé,
deadh-choimhed agus fòir.

7 O Dhia! is prìſoil onorach
do chaoimhnas grâdhach caoin;
Fuidh ſgáil do ſgè nid uime ſin,
lán dóchas clann na ndaoin'.
8 Le ſaill do theachſ' is tarois phailt
ſáſighear iad gu mór:
As tabhuinn lán da ſhòlaſaibh
deoch bheir tu dhoibh ren òl.

9 Tobar na beatha tá gu dearbh
agadſ' a Dhia na ndúl;
Is ann do ſholus dealrach glan
do chi ſinn ſolus iuil.

10 Mairfeadh do chaoimhnas gráidh a
don dream chuir eòlas ort: (Dhè
Is buanaigh tionracas faraon
do luchd an chroidhe cheart.

11 Na leig do chois an árdain bhuírb
am aghaidh teachd, a Dhè,
Is lámh an drochdhuin' aingidh fòs
gu bráth na tulgadh mé.

12 An ſin do thuit luchd dèant' an uile:
is ſios do leagadh iad,
Ag dìolhbhail ſpionnaidh agus lúdh
éirigh ni 'ſmó cho nſhéd.

SALM XXXVII.

LAſan no campar na biodh ort
fa dhaoinaibh aingidh olc,
Is na gabh formad ris an dream
do bhìos ag déanamh lochd.

2 Oir amhluidh mar is dual don fhèur,
glan-ſgathar iad gu grad,
Is amhluidh mar na luſa mao
crìon-ſeargidh ſiad ar fad.

3 Cuirſe do dhòchas ann an Dia,
is dèantar maitheas leat,
Mar ſin ſíor-àitighidh tú an tír,
's beathuighear thù gu beachd.

4 Gabh tlachd an Dia, is bheir ſe dhuit
làn-rùn do chroidh' a chaoidhch'.

5 Do ſhlighe tabhair ſuas do Dhia:
earb ris, is bheir gu crìch.

6 Foillſighidh ſé do chóir 's do cheart
mar ſholus glan na ntrá,
Is amhluidh mar árd-mheadhon-laoi
do bhretheamhnas do ghná. 7 Gu

7 Gu ſámhach fan re Dia na ndùl,
is feith le foighid leis:
An tí na ſhligh' a' ſhoirbhigheas,
na gabhſa formad ris;
Fa chùis an fhir do bheir gu buil
a dhrochbheart inntleachdach.
8 Leig coſrigh dhìot, trèig fearg: chum
na bíoſa frineaſach. (uilc
9 Oir drochdhaoin' is luch déant an uilc
glan ſgathar iad gu lèir:
Acht líon ga bhfuil an ſùil re Dia,
buan-mhealidh ſiad an tìr.

10 Oir feth gu fòile re huair' bhig',
'ſ an droch-dhuin' ni mbi ann:
'Sna ionad fòs, ma bheir fanear,
cho bhi è féin no chlann.
11 Acht mealidh daoine ſèimh a mſeaſt'
an tir 's an talamh tí;
Lán-toileachadh do gheibh faraon,
an lìonmhuireachd na sìth.

12 Ta 'ndroch-dhuin' cumadh lochd don
is caſadh fhìacla ris. (tſaoi,
13 Ni Dia air fonoid; os dò 'ſlèir
gur dlù air la a ſgrios.
14 Na haingidh nochdfuidh ſiad an lann,
's ag cur a mbogh' ar ghlèus,
A leagadh aimbeartach is bochd,
's a mharbhadh luchd deádh-bhéus.
15 A nccloidheamh thèid na ngcroidhe
thèid ar a mbogha claoi. (féin,
16 'Sfearr beagan aig an duine chòir,
no ſaidhbhreas mór na ndaoi.

16 Oir

17 Oir gáirdein luchd na haingidheachd
mionbhrisfar iad da ngcruas;
Acht daoine còir' is fireunidh
ni Dia an gconbhail suas.

18 Ar aimsiraibh na mfirentadh
is fiosrach Dia gan cheist':
A noighreachd is a mbunadh fòs,
doibh 's marthanach a mfeast'.

19 Cho chuirear iad gu ruighadh gruaidh
san aimsir ghábhuidh olc:
Oir gheibhadar an sáth gu leòr
an láethibh gainn' is gort'.

20 Acht sgriosfar droch-dhaoin', naimhde Dè
do bhìd mar shaill na nuan:
Lán-mhilltar iad: is thèid dhoibh as
mar dheatach nach bhfuil buan.

21 An iasachd gabhaidh daoine daoi
's cho dìol arìs ar ais;
An fìreun tá se tròcaireach,
is nìtar pailtas leis.

22 Oir mèad sa fuair a bheannachdsan,
sìor-mhealidh siad an tír:
'S an dream do gheibh a mhallachdsan,
lom-sgriosfar iad gu léir.

23 Ta Dia ag stiobhradh cémana
an duine naomhtha chòir:
Is tá se gabhail tlachd is toil
da shlighesan gu mór.

24 Dan dtarladh dhó gu dtuitfeadh sè,
cho teilgfar uil' é sìos:
Oir tá an Tighearn' le na láimh
ga chonbhail suas arís.

25 Do bheith me òg, 's anois an aois:
is riamh ni fhaca mi
Na dhìbrachan an duine còir,
na ſhliochd ag iarruidh bìgh.

26 Sìor-thruacant' é, is coinghiolach:
beannuight a ſhliochd atà.

27 Seachain an tolc, is déan an maith,
is comhnuidh gabh gu bráth.

28 Is toigh le Dia ceart bhreitheamhnas,
a naoimh cho tréig ſé chaoidhch',
Sìor-choimhdar iad: acht ſgathar ſìos
droch-ſhliochd na ndaoine daoi.

29 Mealaidh na fíreunidh an tìr;
is nìd buan-chomhnuidh innt'.

30 Thig béul an tſaoi ar gliocas glan,
a theang' ar comhthrom cinnt'.

31 Ta lagh a Dhiaſan ann na chroidh':
cho ſleamhnuigh uaidh a chém.

32 Ta ndroch-dhuin' feitheamh ar an tſaoi,
da mharbhadh is da théum.

33 Cho nfhág an Tighearn' è na láimh
do dhèanamh air drochbheart,
Ni fhàgfar ris é ann a mbinn
tra chuirfar é fuidh cheart.

34 Feith thus' ar Dhia, is gluais na ród,
is árdfuig̃har leiſin thú
An tìr gu mealfais: is droch-dhaoin'
ga nſgrios do chí do ſhùil.

35 An duine malluight chonnairc me
an neart, 's a ninmhe mhòir,
Ga ſgaoileadh féin amach mar chraoibh
ag fás gu doſrach úr.

36 Acht

36 Acht chuaidh fè thart, is fèuch ni raibh:
diarr, is nior fuaras è.
37 Amhairc is fèuch gur sìth is crioch
don duine dhìreach réidh.

38 Acht fgriosfar luchd an easaontais,
is thèid doibh as faraon:
Dimhilltear agus fgathar sìos
crìoch dheidhionach drochdhaoin'.
39 Acht furtachd fìor na mfìreun fós,
thig fin o Dhia na ndùl:
Is ann fan aimfir thriobloidigh,
fè 's barant ar an gcùl.

40 Thig treis' is furtachd chuc' o Dhia,
le fuafgladh an dèadh-am:
Iad faoridh fè o dhaoinaibh olc,
o chuir fiad muinghin ann.

SALM XXXVIII.

O Thighearn', ann do chorrigh mhòir
na cronigh me gu garg,
Na dèan mo fmachdughadh gu gèur
an uair a lafas tfhearg.
2 Oir táid do fhoighde goineach gèur
fàitht' ionnam fèin gu teann:
Is orm atà do lámh gu trom,
gam chonbhail síos gach am.
3 Ni bhfuil maoin fallanachd am fheoil,
ar fon do chorrigh ghèir':
Am chnàmhaibh ni bhfuil tàmh no fois,
ar fon mo pheacaidh fèin.
4 Oir chuaidh mo pheacaidh os mo chionn:
'táid orm na neire throm.
5 Mo chréuchda ta ro lobhth', is brèun,
mo ghòrigh 's coireach riom, 6 A

6 Ataim gu cràiteach, easlan crom,
ag triall gach là le bròn.
7 Mo leasraidh lan do ghalar gránd:
gan fhallanachd am fheoil.
8 Taim lag is brúit': ag búireadh fòs
trid mishuaimhneas mo chroidh'.
9 Ad tfiaghnais, Dhè, ta m'uile mhiann:
ni bhfolight' ort mo chaoi.

10 Mo chroidh' ata sior phloscarnigh,
mo neart dfág me gu glan:
An dtaic' re fradharc géur mo shùl,
sin agam fòs nior fhan.
11 Ta luchd mo ghaoil 'smo chàirdean
ag seasamh fad om bhèim, (caómh
Mo chomharsain is luchd mo phàirt
ag teithadh uam a ngcèin.

12 Sealg orm atáid luchd iarraidh manm':
luchd iarraidh m'uilc a ghni,
Ag labhairt neithe aimhleasach,
's a smuaineadh ceilg' gach là.
13 Acht mise chean', mar bhoghar me,
nach ccluinnionn guth no sgéul;
Is cosmhuil me re duine balbh
gan chomas fosgladh bèil.

14 Mar sin mar dhuine mé nach gcluinn,
gan achmhasan na bhéul.
15 Oir dhearbas riot, a Dhé mo thriath:
Dhia, freagraidh tus a mfhèm.
16 Oir, chum nach biodh ac' aoibhnas
a dubhras freagair mi: (orm,
Is orm nach biodh siad maoiseachtach,
mo chos tra sgriosas i.

17 Oir ſdlú chum claonidh mé, 'ſmo
am fhiaghnais tá do ghná. (bhròn
18 Mo lochd do innſam, is ſam chiont
mór-aithmheul orm atá.
19 Acht méad ſa ta na naimhde dhamh,
'ſ ro bhcathoil iad, is trèun ;
Is luchd mo mhìruin égcorach
tàid lìonmhur mar an gcéudn'.

20 Siad ſin is naimhde dhamh gu fíor,
luchd cùitigh maith le holc :
Ar ſon gu bhfuil me leanmhuin ar
an nì ta maith gun lochd.
21 Na tréig me,Thighearna:mo Dhia
na bìoſa uam a ngcèin.
22 Dhia,deibhthrigh do mo chuideach-
os tu mo ſláinte féin. (adh;

## SALM XXXIX.

A Dubhram,bheiram fèin fanear
mo ſhligh', o lochd mo theang' :
Coimhdam (ar bheith don daoi am chòir)
le ſrian mo bhéul gu teann.
2 Dfanas gu toſtach balbh am thámh
on ni ſin féin bu mhaith,
Mhoſgail mo thriobloid is mo bhròn
ionnam gu mòr a ſtigh.

3 Ar bheith dhamh ſmuaintiughadh tric
do ghabh mo chroidhe teas. (mar ſo,
Do las an teine: is mar ſo
lem theangaidh labhair mis.
4 Toir fios a Dhé dhamh ar mo chrìch,
tomhas mo là créud é :
Gu bhfuighinn eolas agus fios
ca hannmhunn gearr mo ré. 5 Fèuch

5 Féuch, rinn tu mar lèud boiſ', mo
mar neamhnì agad maois: (láith',
Gach neach da fheabhas è, gu fior
'ſ nì díomhain é gan phrìs.
6 An ſamhlughadh brèig' ag ſiobhal fós
gach duin' atá gu dearbh:
Gan ſuaimhneas táid gu deimhin fèin
an díomhainas gun tairbh':

Ag torradh neich', is cur le chèil'
mòr-bheartais ar gach dóigh,
Gun fhios cia chruinnigheas iad mar
no mhealas iad fadheoidh. (oighr',
7 Créud 'nois ren feitham féin, a Dhè?
mo dhòchas dhìot do níom.
8 Saor me om uile lochd: 's na déan
ball-maſluigh an-daoin' dhíom.

9 Do bhì me balbh, gun fhoſgladh bèil,
os leatſa rinneadh è.
10 Tog dhíom do bhuille, Dhe: le bém
do láimhſa chlaoidhadh mè. (lochd,
11 Tra ſmachduighar duine leat ma
mar chnuimh théid as da ſhnuadh.
Gu deimhin féin 's fìor-dhíomhainas
gach duin' ar bheith don tſluadh.

12 Dhia, èiſt rem urnuigh, is rem ghlaodh,
rem dhèuraibh 'd thoſd na bi,
Oir coigreach agad, is fear-cuairt',
mar m'aithreach uile mí.
13 Dhia coigìl agus caomhain me,
gu bhfuighinn neart rem bheo:
Sol rachuinn thart ag dol don èug,
's nach bithinn ann ni ſmò.

DFeith me le foighid mhaith ar Dhia,
c'rom chugam, d'éist mo ghuth.
2 Do thug sé a slochd uamhunn mè,
a clábar criadha tiugh,
Ar charraig chòmhnard chuir mo chos,
mo chém do shocruigh sé.
3 Is òran nuadh do chuir am bhéul,
gur bé sud moladh Dè:
Chí mòran é, fuidh eagal bìd,
is earbann siad a Dia.
4 Beannuight' an duine sin gu dearbh
ní dóchas as an triath,
Is nach gabh tlachd no toil ar beith
do luchd an árdain mhoir,
No fòs don druing' do théid a thaoibh
gu ceilg', le saobhadh glòir.
5 Is lìonmhur toibridh iongadach,
a Thighearn' is a Dhé,
'S Do smuaintigh oirn': ni áirfar iad
an órdugh dhuit gu ré:
Da ngcuirfinn iad a ngcéill gu mion,
no fòs gu ninnsinn iad,
A náireamh reachadh thar mo neart,
ag lìonmhuireachd is méad.
6 Ofrail ni miann no ìodhbairt leat,
do fhosgail tu mo chluas:
Lochd-ìodhbairt agus ìodhbairt loisg'
nior iarras duit chur suas.
7 An sin a dubhairt mise, féuch,
anois atàim ag teachd:
An rola 'nleabhair orms' a chean'
sud sgríobhth' atà gu beachd:

8 Se ſud mo thlachd ſmo mhiann a Dhè,
do thoil gu dèanta leam :
Do reachd a chean' atá gu buan
am chroidh' a ſtigh, 's am chom.
9 Ar tſirentachd ſa choinne mhòir
a Dhé do rinn me ſgéul :
Oir féuch, a Dhé, mar 's aithnigh dhuit,
nior choiſg me fhéin mo bhèul.

10 Am chroidh' nior fholaig heas tſirentachd,
ach tſirinn chuir me ngcèill;
Do ſhláint', 's do chaoimhneas caomh, nior cheil
tſirinn on tſluadh gu léir.
11 Do thròcair' caomh na cumſa uam,
a Thighearna gu bráth,
Do chaoimhnas grádhach, tſirinn fos
dom choimhed fèin do ghná.

12 Oir is doth-áireamh iad na huilc
ta 'g iathadh orm gach leth,
Mo pheacaidh ghlác ſiad me gu teann,
nach feall me ſuas gu ſeth.
Os lìonmhuir' iad no folt mo chinn,
do thréig mo chroidhe mé.
13 Dhia, gu ma toil leat furtachd orm :
grad chuidigh leam, a Dhè.

14 Biodh náir' is amhluadh dhóibh faraon
do manam dhiarras claoi :
Ruaig orr' ar ais, is ruighadh gruaidh,
ler b'aill mo chur gu dì.
15 Gun áird gun àiteach gu raibh ſiad,
mar thuaraſdal da náir',
A dubhairt riom gu ſanoideach,
Aha, aha, a gáir'.

16 Aoibhnas is aigher do gach neach,
gad iarraidh fèin atà :
Is abradh siad ler dtoigh do shláint',
Dia gu ma mòr do ghrá.
17 Acht mis' ge hainnis bochd atàim,
do smuaintig hionn orm an triath:
M' fhear cuidigh thu, 's mo shlánuigh-
maillis na dèan, a Dhia. (oir;

SALM XLI.

BEannuighr an duine bheir gu glic
fanear an duine bochd,
An uair' a thriobloid is a theinn
bheir Dia è saor on olc.
2 Ni Dia a dhìon, 's a chonbhail beo,
is beannuight é san tìr :
Gu toil a naimhde mìrunach
na tabhair é gu fíor.
3 Ar leab' a thinnis iarganigh
bheir Dia dhò neart is treoir :
A leaba ni tu dhó ar fad
re ham a thinnis mhòir.
4 A dubhras, dèunsa tròcair' orm,
a Thighearn' is a Dhé :
Is leighis manam easlan bochd,
oir taghaidh pheacuigh mé.
5 Ta 'ndream sin is fíor-naimhde dhamh
ag labhairt orm le bém :
Cia huair' a sgriossar ainmsan as,
's a rachas è don éug.
6 Ma thig se mamharc, labhridh sé
cainnt dhìomhaineach gan chéill :
Ta chroidh' ag torradh nimh a stigh,
's a muigh do ni air sgéul. 7 Síor-

7 Síor-chogarſigh a ngcluais a chéil',
luchd mſuadh atáid ar fad :
Ag ſmuaineadh agus cumadh lochd
am aghaidh fèin gan ſtad.
8 Droch-thinneas (deir ſiad) ta gu dlù,
ag leanmhuin ris ren bheo :
'Nois ar bheith dhò na luigh gu tinn,
cho nèirigh é ni ſmó.
9 An fear bu charaid dileas damh,
re 'n earbuinn gach nì b'áill,
'Sa chealaigh m'aran ar mo bhòrd,
am aghaidh thog ſe ſháil'.
10 Acht thuſ',a Dhé, dèan trócair' orm,
is tog me 'rìs an áird', (dhòibh,
Gu dtuginn comhdhail chuimſeach
is comain cheart gan chàird.
11 Trìd ſo is fioſrach me gu beachd
gur hionmhuin leatſa mí :
Ar ſon nach dtug mo naimhde buaidh,
's nach rinneadh leo mo chlaoi.
12 Ach miſe chean', am ionracas
ſtu ſheaſmhas mé do ghná :
A bhfiaghnais fós do ghnùis, a Dhé,
gam ſhocrughadh gu bràth.
13 Jehobha Dia cloinn Iſrahéil,
beannuight' gu raibh ſe féin,
O aois gu haois gu ſuthain ſìor,
amén ſin is amén.

SALM XLII.

MAr thogras fiagh na ſrothan uiſg'
le búireadh árd gu géur,
Mar ſin ta manam ploſcartigh
ag èighach riots', a Dhé.

2 Ta tart ar manam an geall ar Dhia,
fann air an Dia ta beo:
Ca huair' na fhiaghnais thiucfas mé
is nochdfar mise dhó?

3 Gach là is oidhch' is iad mo dheoir
is cuibhrionn damh 's is biádh:
An uair a deir siad riom do ghná,
ca bhfuil anois do Dhia?

4 Ta manam ar na dhòrtadh 'mach
sud chean' tra chuimhneas mè;
Oir chuaidh me leis a chuideachd mhór',
dol leo gu teampull Dé;

Do chuaidhas leo le gáirdeachas
is moladh fòs le chèil',
Is leis a chuideachd sin do bhì
ag coimhed làithé fèil'.

5 O manam! créud far leagadh thú
le dìoghbhail misnigh síos?
Is crèud fa bhfuil tu 'ntaobh stigh dhìom
fa thriobloid is fa sgìos?

Cuir dòchas daingean ann an Dia,
oir fòs do mholam é
Ar son an fhurtachd is na slàint'
thig dhamh o éudan ré.

6 Thuit manam ionnam sìos, a Dhé,
mar sin do chuimhnim ort
O thalamh Jòrdan, Hermon árd,
o Misar fós an cnoc.

7 Le fuaimneach tfeadan uisg', a Dhé,
ta doimhn' ar dhoimhne gairm:
Do shùmaineadh, 's do thonnan árd
dol thoram táid le toirm.

8 Orduighidh

8 Orduighidh Dia de ghràſa dhamh
a chaoimhnas ann ſan lò:
San oidhch' do ní me guidh' is ceol
re Dia do chum me beo.

9 Mo charraig, créud far thrèigais mé?
re Dia a deirim féin:
Crèud as ſa bhfuilam triall ſa bhrón,
bhrì forneart meaſcar' tréun?
10 Mar lann am chnámhaibh, meaſcairde
toirt toibhèm dhamh atá:
Tra deir ſiad riom gu ſanoideach,
ca bhfuil do Dhia? gach lá.

11 O manam crèud far leagadh thú,
le díoghbhail meiſnigh ſios?
Is créud ſa bhfuil tu 'ntaobh ſtigh dhìom
fuidh aithmheul is fuidh ſgíos?
Cuir dòchas ann an Dia gu ſeth:
oir molfam é do ghnà,
Os ſe is ſláinte do mo ghnùis,
is ſè mo Dhia gu bráth.

SALM XLIII.

CUm comhthrom riom, is tagair ſèin
mo chúis, on fhineach olc,
On èugcorach, 'ſo fhear na ceilg'
Dhè ſaorſa mè on lochd.
2 Crèud as far theilg tu miſe uait?
'ſgur tu mo Dhia 'ſmo threoir;
Crèud as bhri forneart meaſcairdeadh,
far ſhiobhlam ſèin fuidh bhròn?

3 Dhia, tſírinn' is do ſholus glan
leíg chugam ſud amach: (naomh,
Dam theorug'hadh chum do thulaich
'ſmo thabhairt chum do theach.

4 'N Sin racham dionnſaidh altair Dhè,
an Dia ſin m' aoibhnas mhóir';
Ar clàirſigh bhinn do mholſam thú,
O Dhia, mo Dhia na glòir'.

5 O Manam, crèud far leagadh thù
le dìoghbhail meiſnigh ſíos?
Is crèud fa bhfuil tu ntaobh ſtigh dhíom,
fuidh aithmheul, is fuidh ſgíos?
Cuir dòchas ann an Dia gu ſeth,
oir molſam é do ghna,
Os ſè is ſláinte do mo ghnúis,
's gur hè mo Dhia gu bràth.

SALM XLIV.

LEr gcluaſaibh chualamairn', a Dhè,
ar ſinnſir chuir a ngcèill
Na gnìomhthara do rinneadh leat
na naimſir, fad on gcèin.

2 Led láimh mar theilg tu 'mach na
is chuir tú ſud na náit: (ſlóigh,
Mar rinnis ar a phobul claoi,
gan teilgeadh fada uait.

3 Oir ſealbh ſan tír ni fuaradar
len gcloidheamh no len loinn,
Ni mò do rinn a ngáirden ſèin
an dteaſairgin na nteinn:
Acht do lamh-dheas thug dhoibhſan
do ghàirden neartmhur tréun,(buaidh,
Is ſolus glan do ghnúis, arſon
gu dtug tù toil dhoibh féin.

4 O'ſtuſa féin a Dhia na mſeart,
mo Thighearn' is mo rìgh:
Furtachd do Jacob órduigh uait,
is fuaſgail ar gun dí.

5 Sann trìd do neartſa leagar ſios
na huile is naimhde dhuinn':
Tríd hainmſa ſaltridh ſinn gu lár
an drong do éirghios rinn.

6 Oir as mo bhogh' cho dèan me bun,
ni mfurtachd dhamh mo lann.
7 Ach 'ſtuſa náirigh luchd ar fuath,
o 'r naimhdaibh chuidigh linn.
8 Ar feadh an laoi ſann ann an Dia
do ní ſinn uaill' is glóir':
Is tainmſa fós ar feadh gach linn
árdmholidh ſinn gu mór.

9 Acht rinn tu 'nois ar dteilgeadh dhíot,
is náirigh thuſa ſinn:
'S amach leí narmoiltaibh 's ar bhfeachd
ni bhfuilis dol far linn.
10 Gu teithadh chuir tù ſinn ar ais
on námhaid ghèùr ſan chath:
Is luchd ar míruin táid dhoibh fèin
ag déanamh creich' is ſgath.

11 Mar chaoirigh thug tu ſinn dar nith
meaſg ſineach ſgaoileadh ſinn.
12 Reic tu do phobul fèin gan fhiach,
's nior mhéaduigh maoin da ngceann.
13 Do rinn tu toibhem dhinn gu truadh:
dar gcoimharſnaibh gu lèir;
Ball ſpòrſa do na bhfuil ma ngcuairt,
's ball magidh mar a ngcèdn'.

14 A meaſg na ngeintileach ar fad
gná-fhocal rinn tu dhìnn:
'S ameaſg a phobuil anns gach áit'
nar nádhbhar crathadh cinn.

15 Ta m'amhluadh is mo mhaſladh géur
am fhiaghnais fèin do ghná,
Rinn náir' is ruighadh fós mo ghruaidh
mfolach gu truadh gach là.

16 Se ſin mo chor thaobh guth an fhir
a chàineas mé gu holc,
'S a ſpreigas mè : is thaobh an námh,
's an dioghaltigh gu lochd.

17 Sud uile ge gu dtánig oirn' ;
nior dhearmaid ſinne thù,
Nior rinn ſinn brèug no briſeadh claon
'naghaidh do chúnnradh dhlù.

18 Nior aom ar naigneadh uatſa riamh,
nior chuaidh ar gcroidh' ar gcúl :
Od ſhlighe fos nior chlaon ar gcos,
's nior chuaidh ar ſeachran iuil.

19 Is ge do phronn tu ſinn gu mion
an ionad dragun ſíos,
Is ge gu dfoligh thuſa ſinn
le ſgáil is dubhar báis.

20 Ma ſe gur leig ſinn as ar gcuimhn'
ainm uaſal àrd ar nDia,
No 'r làmha gu Dia coimheach bréig
ma ſhíneadh linne riamh :

21 Nach rannſigh Dia ſo féin amach?
oir aig' atá lán-fhios
Ar díomhaireachd an chroidhe ſtigh,
gach car atann is cleas.

22 Oir, ar do ſhonſa mharbhadh ſinn
ar fad an là gu lèir,
'Smar chaoirigh ta ſinn air ar meas
do chaſgairadh gu gèur.

23 Mosgail, crèud as sa ngcodlann tù,
Dhia airigh as do shuain,
Gu bráth na teilgse sinn amach,
na triallsa fada uainn.

24 Crèud as fan bhfoligh tu do ghnùis?
crèud as far dhearmaid thú
Ar namhghar, is ar négin mhòr
ar iathadh oirn' gu dlù?

25 Oir chrom ar nanam síos don ùir,
ar brù re talamh theann.

26 Ad thrócair' éirigh, cuidigh linn,
is furtigh oirn' san àm.

SALM XLV.

DEadh-àdhbhar órain naoimh is ciuil
ag deachdadh ta mo chroidh':
Is labhram ar na neithibh sin
do rinnas fèin man rìgh:
Mar pheann an láimh deadh-chlèrigh
do chuireas síos gu luath, (sgríobhth'
Is amhluidh sin, mo theanga tà
ar tonoir àrd ag luadh.

2 Is maisigh thú no clann na ndaoin':
gràs dhòirteadh ann do bhèul:
Is ar an áдhbhar sin rinn Dia
do bheannachadh gach ial.

3 Deasigh do chloidheamh ar do leis,
o thus' a ghaisgigh mhóir:
Led chumhachd is do mhórdhalachd,
le greadhnachas is glòir'.

4 Bhrìgh fìrinn, suaircas, agus ceart,
marcuigh gu buadhach árd,
Is neithe fuathmhur teagaisgidh
do dheas-làmh dhuit 's gach àit'.

5 Rachaidh do ſhoighde gèur gu croidh'
gach eaſcaraid an rígh:
Thríd ſin an pobul tuitſid ſúd,
is nídar leat a ngclaoi.

6 Gu ſuthain is gu ſiorruidh tà
do chathair árd a Dhé:
Slat ſuaitheantais do righachd mhóir'
is ſlat ro chomhthrom ì.

7 Os ionmhuin leatſa cóir is ceart,
is thug tu fuath don olc,
Oſcionn do chompanach chuir Dia,
do Dhiaſ' ol' aoibhnais ort.

8 Don Alos, Mhirr, is Chaſſia
o téudach bòladh thèid:
Leo ſud do chuir ſiad aoibhnas ort,
od lùchairt geal mar dhèud.

9 A meaſg do bhantrachd onorach
ta ingheana nan rígh:
'San òr na hóphir ar do dheis
do bhainrìoghſ' ſeaſaidh ſì.

10 A inghean èiſd is amhairc fós,
is cromſa ſios do chluas:
Tigh tathar, is do mhuintir fèin
na cuimhnigh as ſo ſuas.

11 Gabhaidh mar ſin an rígh lan-toil
dod áille thlachdmhur fein:
O ſé do Thighearn' is do thriath,
tabhair urram dhò is gèill.

12 Thig inghean Thìruis ort gu tric
le tiodhlacadh is gift',
'Sna daoine ſaidhbhre ta na meaſg
ag aſlughadh gràs is iochd.

13 Inghean

13 Inghean an rígh gu dearbh a ſtigh
ta uile lán do ghlóir :
Ta culaidh éuduigh impe fos
ar oibreachadh le hór.
14 Ann mbrot do dhobair ghrèis le
bhearthar í gus an rìgh : (ſnáthaid
Thig chugad luchd a coimheidachd,
ſa maighdiona na déidh.
15 Rachaid gu cùirt an rìgh a ſteach,
ait, aoibhneach bheirthar iad.
16 Arſon do ſhinnſear biaidh do chlann,
mar phrionnſaidh anns gach áit.
17 Tainm glòrmhur do gach linn a thig,
ar chuimhne cuiridh mé :
Mar ſin do bheir an pobul duit
àrd-mholadh feadh gach ré.

SALM XLVI.

SE Dia is tearmunn dúinn gu beachd,
ar ſpionnadh è 's ar treis :
An aimſir carroid agus teinn'
ar cabhair è ro-dheas.
2 Mar ſin da ngluaiſt' an talamh trom,
ni hàdhbhar eagail linn :
Da ndteilgte fós na ſlèibhte mòr
a mbuilſgen fairg' is tuinn'.
3 Na huiſgeacha le bèacaidh bhuirb,
dan rachaid thar a chèil' :
Len-ataireachd da mbiodh ar crith
na beanntidh àrd gu lèir.
4 Tá abhann ann, nì cathair Dhia,
le ſrothaibh ſéimh, ro ait :
Fìor áite naomh an tì is àird'
an bhfuil ſíor-chomhnuidh aig'. 5 Ta

5 Ta Dia na meadhon innt' a ſtigh:
mar ſin ni ghluaiſtar i;
Oir cuidiughadh is congnamh lè,
ſe Dia gu moch do ní.
6 Do ghabh na geintligh boil', is ghluais
na righachda gu cas:
Ar cur do Dhia a ghuth amach,
do leagh an talamh as.
7 Ta Dia na nſluadh, far linn do ghná:
Dia Jacob 's tearmunn dùinn.
8 Thigaibh, is fèuchaibh oibridh Dè,
gach ſgrios or talamh rinn.
9 Gu hiomall fós an domhain mhòir'
an cogadh ní ſe chosg:
An bogh' do bhris, an ſleadh do ghearr,
an ccarbad cogaidh loiſg.
10 Biodh ſâmhach,'s tuigaibh gur me Dia:
ârduighear me gu fíor
A meaſg na nſluagh, bíom onorarch
ar feadh gach uile thìr'.
11 Ta Dia na nſluagh re congnamh linn,
'ſa ngcòmhnuidh air ar gcrann:
'Se Dia ud Jacob 's tearmunn dùinn,
dar bhfurtachd anns gach am.

SALM XLVII.

A Phobul is a ſhluagh gu lèir,
ar baſa buail gan cháird:
Le guth 'ſle gáirdeachas do Dhia
ſuas togaibh iolach àrd:
2 Oir Dia ro àrd is uathmhunn è;
rìgh mór oſcionn gach tír'.
3 An pobul cuirfidh ſe far ſmachd,
far gcois na ſlóigh gu léir. 4 Mor-

4 Mórdhachd Jacob da ntug se gràdh,
mar oighreachd dùinn do thagh.
5 Chuaidh Dia le gàirthaibh buadh a náird',
le trompait is mór-bhladh.
6 Sinnaibh do Dhia, sinn moladh : sinn
dar rìgh, sinn moladh binn.
7 Os rìgh Dia mòr oscionn gach tìr,
sinn dó gu heólach grinn.
8 Tá Dia na shuigh na chathair naomh :
sè 's rìgh ar sinaibh ann.
9 Prionnsuidh na nsluagh do chruinnigh
pobul Dè Abraham ; (siad
Ar son gur le Jehobha 'mhain
sgia dhìdean do gach tìr :
Se fèin is áird' 's is urramigh,
's do dhlighear moladh fìor.

SALM XLVIII.

IS mòr Jehobha Dia na mfeart,
an gcathair àrd ar nDia
Is ar sliabh àrd a naomhthachd fèin,
ionmholta chaoidhch' an triath.
2 Beinn Shioin 's breágh' a suighuighadh,
aoibhneas gach talmhunn i,
Is ann da còir án taobh ma thua,
ta cathair an àrd-rìgh.
3 So-aithnigh Dia 'na lùchairtaibh,
mar thearmunn doibh an airc.
4 Oír fèuch, tra bhì na ríghridh cruinn,
le chêile ghabh siad thart.
5 Mar chunnairc sud, ghabh iongnadh iad,
le cabhaig deibhthrid as.
6 Ghlac eagal iad an sin, is pian,
mar mhnaoi re saothair gu cas. D5 7

7 Cabhlach Tharſais le gaoith a near,
mion-bhriſear leat gu luath.
8 Mar chual', is amhluidh chunnairc ſinn
a mbaile rìgh na nſluagh,
A mbaile ar Dia: ſe Dia gu bráth
nì daingionn è le neart.
9 Ad theampull, ar do chaoimhnas caomh,
Dhia ſmuaintigh ſinn gu ceart.
10 Mar thainm, is amhluidh ſin do chlú,
gu crìch na talmhunn ti:
Do dheaſ-lámh lán do fhírentachd
Dhia anns gach beart do ní.
11 Beinn Shioin gu ma haoibhin í,
is inghean Juda ait,
Arſon do bhreitheamhnais, a Dhé,
lán-chomhthrom, agus ceart.
12 Siobhlaibh ma thimchioll Shioin (naoimh,
is cuartighaibh ì maraon:
Airimh a baideala gu dlù
'ſa turaite gach aon.
13 Thugaibh fanear a bàthoin bhreágh',
ſa caiſteil àrd' le beachd;
Chum ſin gu gcuirfeadh ſibh a ngcéill
don ál atá re teachd.
14 Oir ſe an Dia ſo fèin ar nDia
gu ſiorruidh is gu bráth:
Se chean' a threoruigheas ſinn gu ceart
gu huair is am ar báis.

## SALM XLIX.

EIſtaibh a phobuil uile ſo,
na bhfuil ſa chruinne ché:
2 Is cluinnaibh edar mhòr is bheag,
mas bochd no beartach è. 3 Smuain-

3 Smuaintighidh mo chroidh' ar tuigſe
ar ghliocas thig mo bhéul. (ghloin,
4 Aomam mo chluas gu párablaibh :
nochdfam caint dhorch ar téud.

5 Créud damh fan eagal láithan olc
gu gcuirfinn iad an ſuim,
Mòr aingidhachd is lochd mo ſhál'
tra dhiath ſiad orm gu cruinn ?
6 Na daoine ſin na nſaidhbhreas mòr
ta dèanamh dò'gh is treis,
Agus an líonmhuireachd an ſtóir
atà ro bhòſtoil leis.

7 A bhrat'hair ni fhuaſgail neach dhiobh
a gábhadh no a féin, (ſúd
A thabhairt éraic as do Dhia
ni fhèdar leis na ſhèm :
8 Oir ſaoradh 'n anma 'ſpríſoil é,
ſguiridh ſe 'bhfeaſt gu beachd :
9 Gu mairfeadh ſé gu ſiorruidh beo,
's nach faiceadh truaillidheachd.

10 Oir chí ſe chean' na daoine glic,
'ſna hamadain gan chèill',
'Sna hùmidh, fàgail toic do chàch,
is faghail bhàis iad fèin.
11 Se 'n ſmuaintiughadh gu mair an tigh,
ſa ngcomhnuidh feadh gach rè,
A tabhairt ar a mfearann ainm
do rèir an ainme fein.

12 Gidheadh, an duin' an onoir mhóir,
ni mair ſe ann gu buan :
Acht amhluidh mar an tainmhidh truadh,
chum báis a ſhiobhlas uainn'.

13 An

13 An ſlighe ſud ge gòrach ì,
taitnigh a ngcainnt ren ſliochd.
14 Mar chaoirigh dol ſan uaimh atáid,
na mbiádh don bhás gan iochd :
Glacfidh na firein os angceann
árd-uachdranachd gu moch,
'S O 'n áite comhnuidh feargidh as,
'ſan uaimh an áill' 'ſan dreach.
15 Bheir Dia do manam fuaſgladh ſaor
o chumhachd báis is uaimh,
Oir gabhaidh ſè me chuige féin
gam theaſairgin le buaidh.
16 A nuair do níthear ſaidhbhir neach
na glacadh faitchios thù,
'San tan a chinneas glòir a theach
na cuireadh ortſa tnù.
17 Oir nuair a reachas é don éug,
ni mbeir ſè dadum leis:
'San uair do théid ſé ſíos don uaimh,
a ghlòir ni leanann ris.
18 Is ge do bheannuigh anam fein,
ar maithrionn tra bhi ſè:
Ni daoine moladh ort gu mòr
tra nì tu maith dhuit fein.
19 Gu hàl a ſhinnſear rachaidh ſé,
ſolus ni ſhaic gu bráth.
20 An Duin' an onoir, 's è gan chèill,
mar ainmhidh è gheibh bàs.

SALM L.

DO labhair Dia Jehobha tréun,
an talamh ghairm gu lèir,
On aird' an ear gu hàird an iar,
o èirigh gu luigh gréin.

2 As Sion árd, is foirſe mais,
do dhealrigh Dia na mfeart.
3 Tiocſuidh ar nDia,'s ni mbí na thoſd,
ach labhridh ſé le neart :
Théid teine roimhe millteach mór,
ag laſadh ſuas gu garg,
Ma thimchiollſan gu doinionnach,
ag dol na chaoiraibh dearg'.
4 Ar talamh, is ar neamh na nèul,
do ghairmann ſe gu hàrd,
Gu dtugadh ar a phobul fèin
ceart-bhreitheamhnas gun cháird.
5 Dom ionnſaidh cruinnighibh mo
is tionoilaibh an dream (naoimh:
A rinn gu dìleas is gu dlú
le hiodhbairt, cumhnant leam.
6 A cheartſan, do ni neamh na néul
a chur a ngcèil na am :
Oir ſe Jehobha féin gu beachd
is aon árd-bhreitheamh ann.
7 Mo phobul Iſral, éiſtibh riom,
is labhridh me gu ceart:
A tagha dh togbham fiaghnais fhìor,
's ḿí Dia, do Dhia gu beachd.
8 Ma tofrailaibh ni agram thù,
no fos ma tiodhbairt loiſg',
Arſon nach dtug tu iad do ghna,
's nach dfuaras iad gach toiſg'.
9 Oir as do thigh cho ghabhuinn uait ]
mar iodhbairt biorach bò,
'S cho ghabhuinn gabhar fhirionn' fós,
mar ofrail as do chró.

10 Gach

10 Gach-ainmhidh beo a bhfuil a ngcoill'
is leamſa ſin gu léir,
Gach caorig'hachd fos ar mhìle cnoc,
ta 'ginaltradh ar féur.

11 An èunlaith 's aithnidh dhamh ar fad
ta 'gitaligh-feadh bheann:
Is leam gach fiagh-bheathach uile fôs
feadh gharbhluigh agus ghleann.

12 Géur-ocras da mbiodh orm no gort',
cho chuirinn duitſ' a ngcèill,
Os leam an domhan man iath grian,
is na bhfuil ann gu léir.

13 Fuil gabhar né gu nòlfuinn uait,
feoil-tarbh an ithinn ì?

14 Ioc ìodhbairt buidheachais do Dhia,
's do mhòidan don árd-righ.

15 An lá do thriobloid is do theinn,
goir orm' an ſin gu ceart:
Ort fuaſglam, agus bheir tu glóir'
dom ainmſ' a chuidigh leat.

16 Acht ris an drochdhuin' labhridh Dia,
mo ſtatuin chur a ngcéill
Ca buinadh dhuit, no ghabhail fos
mo chumhnant ann do bheul?

17 Dom achmhaſanſ' o thug tu fuath,
's an ſpèis riamh ê nior chuir;
Acht theilg mo bhriathra ar do chúl,
ga ndiùltadh uam gu tur.

18 Tra chunnairc thu an gadigh dán,
daontigh tu leis ná olc,
Le luchd an adhaltranais aris
b'fear comuinn tu na nlochd.

19 Do

19 Do theanga thug tu chumadh bréig,
chum uilc do thug do bhèul.
20 Dod bhráthair, ſhuigh tù thabhairt
'ſdo mhac do mháthar fèin. (guth,
21 Na neitheſ' uile rinneadh leat,
is dſanas dhìot am thochd;
Is ſhaoilais mar ata tu fein
gurb' amhluidh me gach aehd:
Acht cronigham do pheacaidh dhuit,
ad tamharc cuiram iad;
Do chum go bhfaiceadh do dhà ſhúil
nach folig'har ormſa béud.
22 O ſibhſ' a dhaoin' nach cuimhnigh
'nois tuigibh ſo na am; (Dia,
Man déanam liodairt oirbh gu cas,
gun neach dar bhfurtachd ann.
23 An tì bheir ìodhbairt molaidh uaidh,
ſé bheiras damhſa glòir:
Oir nochdfam ſláinte Dé, don fhear
ſheolas a ſhligh' ar choir.

SALM LI.

DEan tròcair' orm, a Dhia na ngrás,
gu hiochdmhur ſaorſa mis,
Réir lìonmhuireachd do thròcair'
glan as m'uil' eaſaontas. (chaoimh
2 Gu hiomlan ionnuil me om lochd,
glan me om chiont' ad ghrádh.
3 Oir ta me 'gadmhail meaſaontas,
's lèr dhamh mo lochd do ghná.
4 Ad taghaidh, taghaidh fein amhain
do pheacuigh me gu trom,
Is ann a tſiaghnais fein, a Dhé,
an tolcſa rinneadh liom:

Do chum ar labhairt duit amach
gu mbiodh tu comhthromach,
'S gu mbiodh tu glan 'ntra bheir tu
is ceart neamh-éugcorach. (breith,

5 An bpeacadh, féuch, do dhealbhadh
agus an cionta fos (me,
Do ghabh mo mháthair me na broinn,
'ntra ghineadh me o thus.

6 An taobh a ſt gh don chroidhe, féuch,
an fhìrinn 's ionmhuinn leat:
San ionad fholight' bheir tu orm
gu tuig me gliocas ceart.

7 Le hiſoip dèunſa miſe glan,
is bitham glan gu beachd.
Déan m'ionnlad fos, mar ſin do bhím
na 's gile dhuit no ſneachd'.

8 Guth ſubhachais toir orm gu gcluinn
is fonn an aoibhnais ait,
Mar ſin nìd gáirdeachas gu mòr
na cnàmha bhriſſadh leat.

9 Om pheacadh is om eaſaontas
foligh do ghnùis, a Dhé;
Mo ſheachrain is muil' éugcoir fós,
glàn thuſa uam gu rè.

10 Dhia cruthaigh ionnam croidhe glan;
athnuadhuigh ſpiorad ceart.

11 Na teilg od ſhealladh me; 'sna buin
do ſpiorad naomhtha leat.

12 Is aiſig dhamh ùrghàirdeachas
do ſhláinte cháirdoil féin:
Is dèanſa fos mo chonbhail ſuas,
led ſpiorad ſaor gu trèun.

13 'N

13 'N sin teagaisgam do shligh', a Dhé
don droing a bhris do reachd,
Mar sin le haithrigh pillfar riot
na peacaigh thruadh gu beachd.

14 O chionta fola saorsa me,
o Dhia, a Dhé mo shlàint':
Sinnidh gu hárd ar tsirentachd
mo theanga annsʼ gach áit'.

15 Mo bhilidh ta ar druideadh suas,
fosgail, a Dhè, gan cháird;
An sin do mholadh le mo bhéul
cuirfar a ngcéill' gu hárd.

16 Oir iodhbairtadh ni hiarrunn tú,
sud bhérthuinn duit gach ré:
An ofrail loisge fos ar bith
ni bhfuil do thlachd a Dhé.

17 An spiorad briste tuirseach trom,
sud iodhbairt Dhé na ndúl:
An croidhe briste brùit', a Dhé,
le gràin ni ngcuir ar gcùl.

18 Ad dheadh-ghean déansa maith a (Dhia
ar Sion do chnoc fèin:
Ballaidh Jerùsalem gu luath,
tog suas led láimh gu tréun.

19 'Nsin taitnigh iodhbairt cheartais leat,
ofrail, 's lán-ofrail loisg':
'N sin bheirthar colpigh dhuitsa suas,
ar thaltoir naomh gach toisg'.

## SALM LII.

CReud as fa ndèan tu ghaisgigh thrèin,
uaill as an olc gu mór?
Mairfidh a bhfeast gan cheann gan chrìoch,
deadh-mhaitheas rígh na glòir. 2Do

2 Do theang'a dealbh an aimhleis chlaoin;
chum ceilg' már ealtuin ghéur.
3 Is annſa leat an tolc no maith,
is brèug no briathra fìor.

4 A theanga chealgach,'s ionmhuinn leat
gach briathar millteach olc.
5 Ni Dia gu ſiorruidh' mar a ngcédn'
lán ſgrios do tharruing ort,
Glan-ſgathar thú, is as do theach
grad-ſpionthar thù gu tur,
A talamh is a tìr na mbeo
buaintar do fhréimh a bun.

6 Do chí an fìreun, gabhaidh ſiamh,
is nì ſe gàire fò,
7 Féuch, ſo an fear nach d'earb a Dia
mar dhaingneach is mar threoir;
Acht ann an lìonmhuireachd a ſtòir
a dhòchas chuir gu trèun,
Na ſhaidhbhreas is na olc gu beachd
do neartuigh ſé è fein.

8 Acht miſ' mar úr-chrann ola bíom
an áros Dé do ghná:
Ag cur mo dhóchais ann na ghràs,
re fad mo ré 's mo lá.
9 Gu ſíoruidh ſuthainn molfam thù,
bhrìgh ſud gud rinnadh leat:
Feitham ar thainmſ', oir ta ſe maith
an laṫhair do naoimh gu beachd.

## SALM LIII.

NA chroidhe deir an tamadan,
ni bhfuil ann Dia ar bith:
Táid truaillidh,'s gràinoil fos an lochd
ni bhfuil ann neach ni maith. 2 An

2 An Tighearn' d'amhairc sè o neamh
ar chloinn na ndaoin' a nuas,
A dhfèuchain an raibh tuigs' ag neach,
no dhiarradh Dia na ngrás.

3 Do phill siad ár an ais ar fad,
ro shalach iad gu lèir:
Ni bhfuil aon-neach re dèanamh maith,
ni bhfuil fiù aon fuidh spèur'.

4 Nach tuigionn luchd na hègcorach?
ta 'gith ar fad 's ar lèud
Mar aran blast' mo phobul suas:
ar Dia ni ghoirionn siad.

5 An sin do ghabh siad eagal mòr,
gan àdhbhar eagail ann:
Sgaoil Dia a chnàmhasan o chéil'
chuir fèisdadh ort gu teann,
Is mar a ngcèudn' do chuir tu iad
gu ruighadh gruaigh is nàir',
Do bhrìogh gu dearnadh orra Dia
trom tharcuisn' agus táir.

6 O fud mo ghúidh' is m'athchoinge
gu dtugadh Dia na mfeart
Cabhair da phobul Israèil
as Sion fèin le neart.
'N Tra bhèaras Dia as ais o bhruid
a phobul fèin le chèil',
Ar Jacob bithidh aoibhnas mòr,
is aitas ar Isrèl.

## SALM LIV.

TRid thainmsa, teasairg mis, a Dhè,
cum comhthrom riom led neart.
2 Eist m'urnuigh', toir fadear, a Dhé,
briathra mo bhéil gu ceart. 3 Oir

3 Oir d'éirigh coigrigh 'maghaidh ſuas,
 luchd forneart ta gu géur
Ag iarraidh manma: riamh nior chuir
 ſiad Dia fa ngcomhair féin.

4 Is féuch,ſe Dia 's fear cuidigh leam,
 dam ſheaſamh anns gach cás:
Bithidh Jehobha leis an droing
 do chongmhas manam ſuas.

5 Olc do mo naimhdaibh dióghlaidh Dia:
 ad tſ'irinn déan a nſgath.

6 Gu toileach bheiram iodhbairt dhuit:
 Dhè molfam tainm, ta maith.

7 Oir rinn ſe ſaoirſ' is fuaſgladh dhamh
 om uile theinn gu tréun:
Ionnas gu bhfac mo ſhùil a miann,
 ar m'eaſcairdibh gu léir.

## SALM LV.

REmurnuigh éiſd:'s om ghuidh',a Dhé,
 na foligh thus thu féin.

2 Toir air',is freagradh dhamh,ta caoi
 le bròn 's le bùireadh géur.

3 Ar ſon guth meaſcairde gu lèir,
 is forneart fòs na ndaoi:
Oir olc do theilg ſiad òrm, a bhfeirg
 dhamh thug ſiad fuath gun dì.

4 Mo chroidh' am chom ta cráiteach
 thuit uamhunn orm a bháis. (goirt':

5 Crith,oillt',is uamhunn thanig orm
 gam ſhlugadh is me 'nſás.

6 Sgia coluim ò gan agam fèin!
 an ſin a dubhairt mis',
Do theithinn as ag italigh,
 is ghèbhainn támh is ſois.

7 Fèuch, rachainn fòs ar ánradh fad,
chum támh a bhfáſach cruaidh.
8 Is dhèanainn deibhthair re dol as
o dhoinionn ghairbh na gaoith.
9 Dhia,ſgrios an teang',is ſgaoil:oir chím
forneart ſan bhail' is ſtrìbh.
10 Táid dol ma bhallaibh oidhch' is ló:
ta aimhleas ann is caoi.

11 Aingidhachd ro mhòr is olc atà
na mheadhon ſud gan cheiſt:
Feall re na ſhráidibh agus cealg,
ni dhealuighionn a bhfeaſt.
12 Cho bé mo námh thug maſladh dhamh,
oir dfuilginn ſud gu rê:
Ni mbè fear mfuath do dhèirigh riom,
oir uaidh do dhíonainn me.

13 Acht thuſa,fear,bu choimpair dhamh,
fear m'eolais,is fear m'iuil.
14 Bu bhlaſt' ar comhairl', dol le càch
gu háros Dhia na ndùl.
15 Sealbh gabhadh orr' a mbàs gu grad,
's go hifrionn rachaid beo:
Oir aingidhachd na ntigh do ghná,
's na mbuilſgen tà gach ló.

16 Acht miſe,glaòdham ſuas re Dia,
ſaoridh Jehobha mi.
17 Glaodh àrd,is urnuigh dèanam ris,
moch,feaſgar,'s meadhon-laoi:
Dó bheir ſe èiſdachd do mo ghlaodh.
18 Manam do ſhaor an ſith,
On chath 's on chomhrug d'èirigh riom:
oir mòran leam do bhì.

19 Cluinn,

19 Cluinnfidh an Dia ta láidir beo
is d'oruinn orra ní,
Seadh fos an Dia ar marthuinn tà,
's o chiàn na ngcián do bhì:
Is ar an àdhbhar fos nach bhfuil
caochladh ar bith na nstaid,
Eagal an Tighearn' uime sin
do theilg siad dhiobh ar fad.

20 A làmh do shín na naghaidh súd,
do bhì an síthchain leis:
A chúmhnant is a nasgadh dlù,
gu fealltach orra bhris.
21 Bu shleamhne briathra bhèil no 'ntim,
acht cogadh cruaidh na chroidh':
Bu bhuig' a chainnt no ola tlà,
's mar chloidheamh ruisgd do bhì.

22 Acht teilgsa tuallach trom ar Dhia,
se ní do chongbhail suas:
Cho leig se mfeast do nfhìreun chòir,
o shocair fein gu gluais.
23 Acht thusa chean', a Dhia na mfeart,
ad chorrigh cheart gu gèur,
An slochd da milleadh teilgfidh tù
an aitim ùd gu lèir:
Na daoine slighach fuilachdach
ni mair siad leth an láith:
Acht ionnad cuirfidh mis, a Dhè,
mo dhochas fein 's mo dhoigh.

## SALM LVI.

DEan iochd orm,oir le duine b'áill
mo shlugadh suas, a Dhè:
Is è gan támh gam fhoireigneadh
ag cogadh riom, gach rè. 2 Is

2 Is b'àill le meascairdaibh gach lá,
mo shlugadh sios gan chàird :
'S ro lìonmhur iad ta cogadh riom,
o thus' a righ is áird'.

3 An láithaibh m'eagail,earbam riot.
4 An Dia àrdmolfidh mi
A bhriathar fein,is ann an Dia
mo dhóchas tréun do bhí,
Ni ngabham gealtachd uime sin,
's a bhfeast ni heagal leam
Na dhfèdas feoil do dhèanamh orm
do lochd le iomairt theann.

5 Mo bhriàthra tàid a fiàradh fòs
gach là mar 's toileach leo :
Chum doligh agus dochair dhamh,
ta 'nsmuaintighsan gach lò.
6 Atàid le chéil' a cruinnughadh,
is iad ga bhfolach fein,
A feicheamh manma,ar bheith dhoibh
aig furachras mo chéim.

7 Gu saor an rachaid as mar sin
le 'négcoir mhòr gun tàmh ?
A tfeirgsa leag a mpobul sìos,
a Thighearna led làimh.
8 Mo sheachrain air an àireamh leat,
ad bhuidal taisg mo dheoir :
Nach bhfuil siad ann do leabhar shíos,
ar chuimhne sgrìobht' gach uair ?

9 Mo naimhde rachaid ar an ais,
'n tra ghairam ort gu teann :
Is aithnigh dhamhsa so gu beachd,
oir Dia ata se leam.

10 An Dia a bhriathar molfidh me:
molfam a nDia a reachd.
11 An Dia do chuirfeadh leam gu trèun
mo dhóchas fein gu beachd,

Is ar a nádhbhar ud, a Dhé,
ni heagal idir leam
Na dhfèdas duin' a dhéanamh orm,
nach bhfuil dheth fein acht fann.
12 Do mhòide ta ſiad ormſ', a Dhè:
is íocfam dhuitſe clù.
13 Oir manam bochd gu ſaor on bhás,
gu gràſmhur dhfuaſgail thù:

Nach fuaſgail thù mo choſa fòs
gun tuiſleadh dhoibh nì 's mó?
Gu ngluaiſſinn ann a bhfiaghnais Dè
an ſolus dhaoine beo.

## SALM LVII.

DEan tròcair' orm, a Dhia na ngràs,
déan tròcair' orm gach rè,
Oir ionnadſa ta manam truadh,
ag cur a dhòigh gu léir:
Is gabhaidh me fuidh ſgáil do ſgè
mo thearmunn is mo neart,
Gu nuig' a nuair an rachadar
na huilc od uile thart.

2 Eighfe me ris an Dia is àird:
re Dia ta làidir trèun,
A chuirfeas leam gach cùis gu crìch,
mar chì ſe ormſa fèim.
3 Cuirfidh ſe neart o neamh, dom dhion
o bhèum a nfhir ler b'àill
Mo ſhlugadh: cuirfidh Dia amach
fhírinn 's a ghrás gan dáil.

4 Ta

4 Ta manam bochd a ngcomhnuidh fós
am builſgen leomhan garg,
A meaſg na druing' am luigh atáim
ar laſadh tà le feirg':
Daoine, ga bhfuil a bhfiacla fós
mar ſhleadh 'ſmar ſhoighde gèur,
Mar chloidheamh guineach, 's amhluidh
an teangthaſan gu lèir. (ſin

5 Os cionn na neamh, Dhia tog thu fèin:
os cionn gach tír do ghlóir.
6 Dom chèmanaibh do ghlèus ſiad líon,
chrom manam ſíos gu lár:
Slochd romham thochail ſiad, is thuit
iad fèin ſan tſlochd do rinn.
7 'S Gléuſta mo chroidhe,'s glèuſt',a Dhé;
dhuit canſam moladh binn.

8 Moſgail mo ghlòir, 'ſa ſhaltuir fòs
a chláirſeach dùiſg gun chaird':
Ar maidin moſglam fèin gu moch,
is ſinnam ceol gu hárd.
9 Dhia, 'meaſg a phobuil, molfam thù:
dhuit ſinnam meaſg an tſluaidh.
10 Oir tſìrinn is do thròcair' mhòr,
gu neamh na nèul do chuaidh.

11 Ar hárdughadh bios,a Dhia na mſeart,
os cionn àrd-neamh na nſpéur:
Is togbhar ſuas do ghlòir gu hárd,
os cionn gach tìr gu léir.

SALM LVIII.

AN labhair ſibhſ' a choimhthional,
da ríribh ceart neamh-chlaon?
'San tabhair ſibhſ' gu comhthromach,
breith cheart a chlann na ndaoin'? E

2 Is ann bhur croidhe ta sibh dealbh
mór aingidhachd gan tàmh:
'S Ar talamh ta sibh tomhas fós
foirèigion chruaidh bhur 'á nh.

3 Luchd uilc o thiocfaid as an bhroinn,
na ngcoigrigh mhór atà;
'N Tra bheirthar iad, ar seachran tl.èid,
a labhairt bhrèug gach la.
4 A nimh mar nimh na nathrach ta:
mar nathair dhruid á cluas.
5 Re guth na ndraoi ta eagnaidh seólt',
nach èist is fós nach gluais.

6 A bhfiacla brìs, a Dhé na mbèul:
a Thighearna láidir thréin,
Pronn fiacla agus tuisc ro-mhòr
na nleomhan óg gu lèir.
7 Gu leaghadh siad ag sileadh síos
mar uisge rìth le gleann:
'Sa shoighde bris, 'ntra chuireas è
a bhogh' ar lagh gu teann.

8 Mar sheilichoig bhìos a leaghadh as
gu rachaid thart le claoi:
Mar thoirrchios an-abuigh na mban,
nior fhaicfaid grian a chaoidhch'.
9 Sol mhothuigheas bhur bpotuigh' teas
teachd orr' o dhroighnibh críon,
Ni Dia, 'siad beo, na chorrigh mhóir
'n dubh-sgrios le hossaig dhèin.

10 Biaidh aoibhnas ar an fhíreun chóir,
'ntra chí sè 'ndioghaltas:
Is ann a fuil luchd aingidhachd,
nithfidh se fòs a chos.

11 Deir

Deir duin' an sin, gu bhfuil gan cheist
deadh-dhuais aig daoine còir :
Gu bhfuil ar talmhuinn fós, gu beachd,
na bhreitheamh ceart Dia mòr.

SALM LIX.

Easairg, is saor me, o mo Dhia,
...om naimhdibh d'éirghios riom.
O luchd an uilc ta fuilachdach,
dion mís, is cuidigh liom.
èuch, 'naghaidh manma luigh a mplaid,
is chruinnigh daoine trèun :
shann, a Dhia, arson mo lochd,
no cron do dhearnas féin.

Ag rith atàid gun cron am thaoibhs',
's gu hullamh dol ar ghléus :
ium teachd dom fhurtachd mosgail trà,
is toir fanear a mbéus.
O Dhè na nsluadh, Dhé Israéil,
mosgail, 'sgo bhfiosruight leat
a geintlidh : 'sna déan iochd ar neach
gu haingidh bhris do reachd.
Ar teachd don fheasgar pillidh siad :
ag donnaligh gu hàrd
iar choin, man bhail' a cuartughadh,
is amhluidh sin atáid.
Fèuch, brùchti siad amach le mbèul :
na mbilibh cloidheamh gèur :
ia chean' do chluinn, no bheir sa dear,
se sud is cainnt doibh pfèin.
Acht thusa, Dhia Jehobha mhòir,
do ní tu gàire fó ;
s dhuit mar àdhbhar fanoid fòs
biaidh Geintilidh gach lo. E4

9 Arſon gur mór a lúdh 'ſa neart
ſior fhetham ortſ' a ghnà,
Do bhrì gu bhfuil dhamh Dia na ndùl
na dhídean dlù gu brách.

10 Biaidh Dia on dtig mo throcaire chaomh
dol romham ar gach cém:
'Se Dia bheir dhamh ar m'eaſcairdib
mo rún gu bhfaicam fein.

11 Ma mbì mo phobul dichuimhneach
na marbh an aitim ùd:
O Dhia ar ſgia, ſgaoil iad led neart,
is leag gu hìſiol fùd.

12 Fa lochd an teang', is cainnt a mbèil
na nàrdan glacfar iad:
Fa chùis na mallacht, is na mbrèug
do labhradar os áird.

13 Sgrios iad a tfeirg', ſgrios iad gu tur
chum iad a dhul ar dhí:
Tuigfid gur rígh ann Jácob Dia,
gu hiomall crìch gach tìr.

14 'S Ar dteachd do nfheaſcar pillfad (ſiad
ag donnaligh gu hàrd
Mar choin, man bhail' a cuartachadh,
is amhluidh bithadh ſiad.

15 Ag iarraidh beath' gu ſeachranach
's gu luaighneach ann na nteinn;
Ag dèanamh gearain ann ſan oidhch',
mun bí an ſáith na mbroinn.

16 Acht miſe molfar leam do neart;
gu moch ag ſeinm do ghrás,
Arſon gur tù mo thearmunn trèun,
's mo dhaingneach fèin 'nſgach cás.

17 'St

'Stu féin mo neart, dhuit canam fonn,
sé Dia mo dhìdean tréun .
'nDia sin féin rinn trócair' orm,
's a chuidigh leam a mfhém.

## SALM LX.

DO theilg tu sinne uait, a Dhia,
do sgaoil tu sinn ar fad,
o bhí tu rinn a ngcorrigh ghèir,
pill rinn thu féin gu grad.
Chuir thus' an talamh trom ar chrith ;
is fos do bhrisis é :
lânigh a bhriseadh, oir gu beachd
ar creanachadh ta sè.
; Do thaisbein thusa neithe cruaidh
don tsluagh is leat le cóir :
Fíon buaidhreasach chuir uamhunn oirn'
thug thusa dhüinn ren' ól.




4 Do thug tu bratach árd a Dhè
don druing dan eagal thú :
Do chum gu sgaoilte sud amach,
bhrì fírinn duit le clù.
5 O dhaoirsa chum gu saorthar leat
do phobul ionmhuinn fèin :
'Eisd riom, is slánuigh me gu grad
led dheas-láimh láidir thréin.
6 Do labhair Dia na naomhthachd fèin,
biaidh aoibhnas orm nach gann :
Ar Sechem nì me roinn gu ceart,
gleann Sucot toimhsar leam.
7 'S leam Gilead le dlighe cheart,
Manasse 's leam gu beachd,
'Se tréabh Ephraim neart mo chinn,
bheir Juda 'mach mo reachd. 8 Ta

8 Ta Moab na pot' ionnlaid dhamh,
teilgfam thar Edom ruaidh
Mo bhróg: is deárnam caithreim binn,
tar Phaleſtin le buaidh.

9 Cia bheir don chathair dhaingeann me
's gu Edom bheir gu ceart?
10 Nach tus', a Dhia, ler thrèigeadh ſinn,
's nach deachaidh 'mach ler bhfeachd
11 O thriobloid tabhair congnamh dhùinn
oir 's dìomhain furtachd dhaoin'.
12 Tríd Dhia do nì ſinn trébhantas:
'se ſhaltras naimhde fùidhn'.

SALM LXI.

RE gláodh mo ghearain éiſd, a Dhè:
is m'urnuigh toir ſadear.
2 O iomall talmhunn èighfam riot,
's mo chroidhe trom fuidh ſmal:
Dhia, treoruigh chum na cairge mè
is àirde no me ſhèin.
3 Bu tearmunn thù, 'ſbu chaiſteal damh
o meaſcairdibh gu lèir.

4 Ad phubul naomhtha nì me támh
gach aimſir is gach trà:
Mo dhòigh fuidh dhubhar ſgàil do ſgè
cuirfidh me ſhèin gu blàth.
5 Oir chuala tuſ', mo mhóide fos,
's an gealladh do rinn mè:
Oighreachd na muinntir thug tu dhamh,
dar neagal thainmſ' a Dhé.

6 Buan-ſaoghal agus aimſir chian
bheir thuſ' a Dhia don rìgh:
Mar iomadh ginolach is linn
a bhliadhnaidhſan do-nì. 7 Mairfidh

7 Mairfidh ſe buan a bhfiaghnais Dè
gu bunailteach 's gu bràth :
Tròcair' is fírinn deaſigh dhó,
da choîmhedſan gach trá.
8 Mar ſin gu ſíorruidh ſinnam clù
do tainm ta uaſal árd,
Mo mhòide naomh gu diolfam riot,
o ló gu lò gan cháird.

## SALM LXII.

LE foighidin ta manam bochd
feitheamh ar Dhia gu beachd :
San uaidh ta furtachd agus fóir
orm ar gach taobh a teachd.
2 'Se 'mháin is carraig dhìdean damh
is mfurtachd è ro-dheas :
Mo thearmunn dìleas è faraon,
gu mòr ni ngluaisfar mis.
3 C' fhad' dhealbhar aimhleas leibh do
lán-mharbhthar ſibh gu beachd,(neach?
Mar bhall' ar chrith,'s mar ghàradh d'aom
-ta leagadh oirbh ag teachd.
4 O onoir árd da theilgionn ſíos
ta ngcomhairl' amháin a rith,
Se 's miann leo brèug:beannachd nambèul,
acht mallachd an taobh 'ſtigh.
5 O manam, feith gu foighidneach
re Dia amháin mar chleachd :
Oir annſan ta mo mhuinghin thréun,
's mo dhòchas fèin gu beachd.
6 Se 'mhain is carruig dhìleas damh,
'ſé 'mhàin mo ſh'áinte dheas :
Mo thearmunn daingean è faraon,
mar ſin ní ngluaisfar mis. 7 Mo

7 Mo shláinte tá 's mo ghlòir an Dia,
ris earbſam fèin do ghná:
Carraig mo neart, 's mo thearmunn trèun
ſe Dia, gu buan 's gu bráth.
8 O phobuil, cuiribh ann an Dia
bhur dóchas anns gach am,
Na fhiaghnais dòirtibh 'mach bhur
ſe Dia ar tearmunn ann. (croidh':
9 'S nì dìomhain daoine beag gu fíor,
ta daoine mòr na mbréug:
Ar meidh ren tomhas, 's édtruim' iad
na dîomhainas ſa chèud.
10 Na hearb a forneart, 's na dèan uaill
a rebinn no drochbheart,
Na Socrigh fós do chroidh' ar ſtór,
'ntra chinneas ſaidhbhreas leat.
11 Do labhair Dia aon uair amach:
ſùd chualas uair no dhó,
Gur leis an Dia ta cumhachdach
treis agus neart gach lò.
12 Tròcair',a Thig̃hearna,beanuidh dhuit
is gràſa mór faraon:
Oir bheir tu 'réir a ngnìomhthara,
a luighachd do gach aon.

SALM LXIII.

O Dhia, is tu mo Dhia, gu moch
do iarram thú gach lá:
Ro thartmhur ata manam bochd,
a ngeall ort fèin do ghnà;
Ta miànn, is cíocras mòr ar mfeoil
a ngeall ort fèin gach am,
An tìr ro thirim thartmhur theth,
gan uiſg' ar bith bheith ann. 2 Do

2 Do chumhachd chum gu bhfaicfeadh mè
'S do ghlòir ata ro-chaomh;
A rèir mar channcas roimhe thù,
le clú a táros naemh.
3 Ar son gur fearr no beatha fòs
do chaoimhneas grádhach caoin:
Ard-mholadh dhuit le hiomdha cù
mo bhilidh bheir faraon.
4 Mar siń a ngcion do bheitham beo
beannuigham thu do ghnà:
Is ann a tainmsa togbham suas
mo lámhan riot gach trá.
5 Sásighthar manam mar le smior
'sle saill ro reamhar rè:
Is bheir mo bhéul 's mo bhilidh dhuit
árd-mholadh ait', a Dhè.
6 'Ntra ní mé ar mo leabuidh fós
do chuimhnachadh le tlachd,
'S an am na faire smuainim ort,
ag dol don oidhche thart.
7 Arsòn gur tù bfhear cuidigh leam,
a Thighearn' is a Dhè:
Biaidh aoibhneas agus aitas orm,
fuidh dhubhar sgáil do sgé.
8 Ta manam leanntainn ort gu dù:
do dheaslámh chum me suas.
9 Luchd iarraidh manma bochd da sgrios,
do rachaid sìos don uaimh.
10 Le faobhar cloidheamh agus arm
sìos tuitfidh siad gu làr:
Mar chuibhrionn do na sionnachaibh
do nitar iad le táir.

11 Acht aoibhnach biaidh an righ an Dia, na lughas é gan bhèud
Do ri siad uaill : acht druidfar béul gach ti do labhras brèug.

SALM LXIV.

NTra dhèanam urnuigh riotſ',a Dhè, èiſd re mo ghuth gu luath :
O eagal nâmhaid coimhed fòs gu tèaruint' manam truadh.
2 O chomhairl' dhíomhair dhaoine daoi, o ionnſaidh ghairbh faraon
Luchd déant' an uilc is aingidhachd, cuir folach orm gu caoin.
3 An teanga fèin do ghèurigh ſiad mar chloidheamh guineach gèur ;
Ta mbogh' ar lagh, 'san ſoighde deas, ſiad briathra ſearbh a mbèil.
4 Gu caitheamh ſiad an dìomhaireachd an neach ſin foirfidh tá :
Gu hobann 'táid ga chaitheamh fós, eagal nior ghabh no ſgá.
5 Ag gabhail meiſnigh táid ſan olc, gu huaigneach cainnt le chéil'
Ma leagadh líon : is iad ag rádh, cia chì, no cia dan lèir?
6 Na huile do rannſigh ſiad amach, do choimhlíon ſgrùdadh mion,
An rún a ſtigh 's ro dhomhain é, 'ſa ngcroidhe ta mar ſin.
7 Acht ſoighad caithfidh orra Dia, bhios guineach agus gèur,
Grad bhuailtear, agus lotar iad ga ngoirtughadh gu lèir.

8 Mar

8 *Mar* ſin do bhéirid orra fèin
torADH an teang' gu grad:
Gach uile neach dan lèir an dòigh,
teithadar uadh a mfad.

9 *Mòr*-eagal bithidh ar gach neach,
is nochdfid obair Dhè:
Oir bheirann ſiad gu glic fa dear
an gníomh ud do rinn ſè.

10 Ní mfìreun aoibhnas mòr a nDia,
ag cur a dhóchais ann:
'S gach neach ga bhfuil an croidhe ceart
rìd gairdeachas nach gann.

SALM LXV.

TA ann a nSion feitheamh oꝛt
moladh a Dhe, gun dí:
Sann duit a dhìolfar fòs gu pailt
an mhòid mar gheallfar í.

2 O thuſ' a dhè ſdas urnuigh ghlan,
ſann chugad thig gach aon.

3 *Mo* theachrain táid an uachdar orm:
glan thus' ar bpeacaidh uainn.

4 'S beannuight' an duine ſin a choidch'
do thaghar leatſa Dhé,
'Sa bheir tu fós a bhfogus duit,
ad chùirt gu ngcomhnuighann ſe:
Sàſighear ſinn le maitheas mòr
do theach, 'ſdò theampuil naoimh.

5 Le neithibh uathbhaſach, bheir dhúinn
ad cheartas freagradh caomh,
A Dhia ar ſláinte, 's tu gu dearbh
lán dòchas críoch gach tîr,
'S na bhfuil ſan fhairge fada uainn,
an dòchas 's tu do ſhior. 8 Le

6 Le 'neartſan ſhocruigh ſlèibhte mòr,
è crioſruight fòs le treis.
7 Do choiſgfar fuaimneach mar',is tuinn,
is bruidhionn dhaoine leis.

8 Na daoine ta a ngcomhnuidh thall,
's na tíoribh fad' amach,
Na uamhann orra tá gu mór
do chomh̃thara mìrbhuilteach:
Do bheirann tù ar dul amach
na maidin gach aon là,
'Sar dul an fheaſgair mar a ngcèdn'
bhí aoibhinn ait do ghnà.

9 An talamh ta tu fioſrachadh,
's ga uìſgeachadh gu rè:
Le abhuinn Dè ta làn don uiſg',
trom bheartach ní tu è:
Dhoibh arbhar ta tu deaſughadh,
ag freaſdal dó mar ſin.
10 'Sa 'guiſgeachadh le pailtas mòr
na hiomairain gu mion:

A ſgrìban leagfidh tuſa ſìos,
le frois ga dheanamh tais,
A chinneas agus ſhochann fós
ga mbeannachadh le mais.
11 Man bhliadhna coroin ta tu cur
led mhaitheas fèin a Dhê,
Ta ſaill ag ſileadh anns gach àit
od chémanaibh gu rè.

12 Ar cluainaibh glas an fhàſuigh luim
do ſhilſhan ſiad gu mion;
Na tulaich bheg' gach taobh atàid
lân aoibhnais agus gean.

13 Na

3 Na cluantidh ar na nsgedughadh
le tréudaibh: ta na glinn
e harbhar ar a mfolach fós:
gáir aoibhnais ac' ga fheinm.

SALM LXVI.

TOgaibh gach uile thìr gu hárd,
iolach do Dhia na ndùl.
2 Da ainm ro uasal sinnibh glòir:
ag tabhairt dhòsan clù.
3 Abruidh re Dia, cia huamhasach
gach beart do nìtar leat?
Oir gèillfidh dhuit do naimhde borb,
ar son gur mòr do neart.
4 Sléuchduidh gach uile thalamh dhuit,
ag iomradh ort gu binn:
Do tainm ro-uasal iongantach
níd moladh mór do fheinm.
5 Thigaibh ann so is amhaircaibh
ar oibribh *Dé* gu géur:
Ta uathbhasach na ghnìomharthaibh
ar chloinn na ndaoin' gu léir.
6 Mar thalamh tirim rinn se ngcuan:
is trìd na nsroth bu luath
Chuaidh daoin' a ngcois, ann sin do bhì
sinn annsan ait le buaidh.
7 Le thrèun-neart riaghluidh se a
da shúilaibhsan is lèir (chaoidhch',
Na geintiligh: 's na hárduighid
luchd easaontais iad féin.
8 O dhaoine,beannuighaibh ar nDia,
árdmholaidhs' é gan chlos.
9 Se chum ar nanam beo, se bheir
nach corruighthear ar gcos. 10 Mar

10 Mar airgiod leaghta ghlan tu ſinn:
'ſ tu dhfidir ſinn, a Dhê.
11 Chuir umain lìon: ar leaſrigh chuir
fuidh dhòruinn is ſuidh phein.

12 Thug tù ar dhaoinibh marcachd oirn,
tríd tein', is uiſg' do chuaidh,
Arìs gu hionad ſaidhbhir ré
do thug tu ſinn le buaidh.
13 Racham dod thigh le ofrail loiſg':
dhuit coimhlìonam mo mhòid,
14 Do ghealladh leam le foſgladh béil,
'ntra bhi me 'nèginn mhoir.

15 Don eallach reamhar, íodhbairt loiſg'
le tùis is ſaill na nreth;
Ofrail na mbó, ſna ngabhar fós
do bheiram dhuit ſa leth.
16 Tigaibh, is èiſdigh ſo, gach neach
air an bhfuil eagal Dé,
Gach maith do rinn ar manam bochd
ſud airiſam gu rè.

17 Do ghlaodhas ris gu hárd lem bhéul:
lem theangaidh dhárduigheadh è.
18 Am chroidh' da ntiobhrainn ſpéis don (olc,
cho néiſd an Tighearna mè.
19 Gu dearbh d'èiſd Dia riom: thug fa-
guth m'urnuigh rì na ndùl. (dear
20 Moladh do Dhia, nar cheil a ghrás,
'ſ mo ghuidh' nior chuir ar gcúl.

## SALM LXVII.

GO déanadh Dia mor-thrócair' oirn,
'ſ ar beannachadh do ghná:
Is togbhadh ſé gu gráſmhur oirn
dealradh a ghnùis gu bràth. 2 Chum

2 Chum fios do ſhlighe bhi gu fìor
ar fad gach tìr' gu ſeth ;
Is iomradh ar do chabhair chaomh
'meaſg ſineacha fa leth.

3 Moladh a mpobul thus, a Dhé:
moladh gach pobul thù.
4 Biodh gáirdeachas ar ſineachaibh,
gu hait a ſeinm do chlù :
Oir ceart-bhreith bheir tu ar an tſluagh,
riaghluig hais ar talamh iad.
5 Molfadh gach pobul thuſ', a Dhé :
molfadh iad thù 's gach áit'.

6 'Nſin bheir gach talamh is gach fonn
deadh-thoradh trom gu pailt :
Is cuirfidh Dia ar Tighearn' oirn
a bheannachadh gun airc.
7 Ni Dia ar beannachadh gan cheiſt,
's biaidh eagalſan gu fìor
Ar gach aon neach a dháitighas
fad iomal crìoch gach tìr.

## S A L M LXVIII.

FIrghiodh ar Dia, is ſgaóilfar leis
an droing is naimhde dhó,
'S an aitim ſin thug dhòſan fuath,
teithfid o ghnùis gach lò.
2 Mar dhfuaduig hear deatach,fuaduigh
mar leaghas teine cèir, (iad:
Mar ſin gu ſgrioſfar drochdhaoin' as
a bhfiaghnais Dé gu léir.

3 Acht gáirdeachas ar dhaoinibh cóir:
is aoibhnas gu raibh ac'
A mfiaghnuis Dè, le luathghair mhòr
bìd ſuilbhir agus ait.

4 Sinnibh

4 Sinnibh do Dhia, fìor-mholaibh ainm:
arduighibh Dia atá
Marcuigheachd ar neamh, trìd ainmsan
biobh ait na lathair a ghná. (JAH,

5 Do dhílleachdibh is athair Dia,
do bhaintreochaibh gun neart
Ta se an tigh a naomhthachd fein
na bhreitheamh comhthrom ceart.
6 Is cuirfidh se an teaghlachaibh
an dream ta uaigneach truadh:
Is saoridh se gu tròcaireach
na bhfuil fuidh chuibhreach cruaidh;

Acht drong a bhios gu hégcorach
re ceannairc is re lochd,
Do ni siad comhnuidh bhunailteach
a mfearann tirim bochd.
7 Ar dol duit roimh' do dhaoin', a Dhé:
ag siobhal fásaich chruaidh.
8 Chriothnuigh an talamh, shil na spéir:
an láthair Dhè na nsluadh:

Sliabh Sinai fein ta daingean árd,
do chriothnuigh se gu mòr
An láthair Dhia, Dia Israéil
ta urramach an glòir.
9 Do shil tu, Thighearna, gu pailt
fearthuinn anuas gun dí;
Ler shocruigh is ler dhfurtuigh tù
ar toighreachd, is í sgí.

10 Do bhi do choimhthional 's do shluadh
na ngcomhnuidh innt': a Dhe,
Dod mhaitheas rinn tu deasughadh
dod dhaoinibh bochda fein.

11 An

11 An Tighearna ta láidir tréun
do leig ſe guth amach,
Sa chuideachd ùd do dhfoillſigh é
bhíd lìonmhur iomarcach.

12 Rìoghridh na narmailteadh 's na
an ſin gu grad do theich : (mſeachd
'Sa mbantrachd aig a bhaile dſan
do bhíd a roinn na creich.

13 Meaſg pota luigh ſibh,ach biaidh ſibh
mar ſgia na ngcolman luath,
Foluight le hairgiod, is a cleit'
le hòr is deirge ſnuadh.

14 'Ntra ſgaoil Dia uile-chumhachdach
na rìghridh innt' a ſteach,
Do bhí ſi geal mar Shalmon árd,
's ì uile lán do ſhneachd.

15 An ſliabh ud Dè is amhluidh tá
mar Bháſan meaſg na mbeann,
Mar Bháſan mòr is amhluidh è,
gu hárd do thog a cheann.

16 Crèud as far lèm ſibh, bheanntidh
ſe ſo árd-thulach Dè (árd?
A miann leis tàmh, is bithidh ſé
na chomhnuidh ann gach rè.

17 Táid carbaid Dhé na mſiched mil',
milte do dhainglibh tréun :
Na theampul naomh ta Dia na meaſg
ionann 's na Shinai fein.

18 Is chuaidh tu ſuas ar ionad árd,
thug bruid a mbraighdeanas,
Do dhaoinaibh fuair tu tiodhlacadh
le 'ndéan tu toirbheartas :

Sann

Sann cheana fós don mhuinntir úd
ro cheanairceach atá,
Do chum gu mbiodh Jehobha Dia
a ngcomhnuidh ac' do ghná.

19 Dia gu ma beannuight gu raibh é,
ta dórtadh oirn' gach lò
A thiodhlaicthe, 's é Dia ar ſláint'
an Dia do chum ſinn beo.
20 Is linn an Dia ta láidir tréun,
nì cabhair anns gach càs:
Do Dhia Jehobha beanidh fòs
lán-teaſairgin on bhás.

21 Acht ceann a naimhde briſſidh Dia:
is cloigionn greannach cruaidh
An tí do imthigheas gu dìn
na chionta fein gach uair.
22 Deir Dia, do bheiram ar an ais
mo ſhluadh o Bhàſan árd,
'S arìs o dhoimhneachd fairge fòs
do bheiram iad gan chàird.

23 Chum ann a mfuil do naimhde dián
do chos gu déanta dearg,
'S go ttumte fòs na mfuilſan féin
teanga do mhadradh garg.
24 Do thriallſa chunnairc iad, a Dhé,
a Thighearna ro chaomh,
Se triall mo Thighearn', is mo rígh,
ſann ann ſan áros naomh.

25 Luchd òrain d'imthigh ſiad ar thùs,
luchd inneal ciuil arìs;
Na meaſg ag bualadh tábuir fós
na maighdiona do bhíd.

26 Dèanuidhse Dia a bheannachadh
nar gcoimhthionol le chèil',
Eadhon Jehobha Dia na mfeart,
o thobar Ifraèil.

27 Benjamin beag len triach an fùd,
bhi prionnfuigh Jùda ann,
Le ngcomhairl',prionnfuigh Naphtali,
is prionnfuigh Sebulon.

28 Do Dhia fe d'aithn' is d'òrduigh dhuit
do neart agus do threoir :
An gnìomh do rinn tu air ar fon,
neartuigh, a Dhé na glòir'.

29 Ar fon do theampuill naomhth', a
bhì ag Jerufalèm, (Dhè,
Do bheir na rìghrigh ta fa ngcuairt
deadh-thiodhlacadh dhuit fèin.

30 Toir achmhafan do luchd na nfleadh,
's do chuideachd mhór na ntarbh,
Do laoghaibh fòs an phobuil ùd,
toir achmhafan gu garbh,

Gu nuig le píofaibh airgid duit
gu géillfuidh fiad fuidhd' fmachd :
Sgaoil thus a mpobul ùd, a Dhé,
do ghabh don chogadh tlachd.

31 Thig prionnfuidh mhòr on Eghpht
's ní Etiopia (amach,
A lámh do fhíneadh mach gu luath
fuas ris an rìgh ar nDia.

32 O rìoghachda na cruinne cé,
finnaibh do Dhia gu grinn:
Don Dia is rìgh 's is Tighearn' ann,
dhò finnaibh moladh binn.

33 Don mharcach árd ar neamh na neamh
bhì ann on aimſir chéin :
Fèuch, ta ſe cur amach a ghuth,
a ghuth ta láidir trêun.

34 Sìor-thugaibh neart do Dhia:oir tà
a ghlòir thar Iſraèil,
Sa threis ata ſna neamhaibh àrd,
's an néulaibh tiugh na nſpéur.
35 Od naomhtheach 's uamhunn thus a
Dia Iſraéil gn beachd (Dhe:
Da phobul bheir ſe neart is treoir:
beannuighte Dia na mfeart.

## SALM LXIX.

O Teaſairg miſ', a Dhé mo neart,
oir dhóirt na tuilteach orm,
Is thánig fós ar manam bochd
na huiſgeacha lē toirm.
2 An láthaich dhomhuin ta me nſás,
gun àit' an ſeaſſainn ann,
Le huiſgaibh domhuin ghlacadh me,
is ſruth dol thar mo cheann.

3 Tàim ſgìdh lem ghlaodhaich; agus tá
mo ſcornach loiſgt le tart:
Mo ſhùile ta ar fàillneachadh,
feitheamh air Dia na mfeart. (mfuath
4 'Slìonmhuir no folt mo chinn, luchd
gan chùis;ler b'àill mo chlaoidh
Ar bheith dhoibh dhamh gu hégcorach
na naimhde, trèun gach laoi:

An ſin an nì nach tug me leam
d'aiſig me uam gu beachd.
5 Dhia, 's fioſrach thu ar m'amideachd,
ni bhfolight ort mo lochd. 6 Náir'

6 Nàir' ar mo ſgàſ', a Dhè na leig,
o Thighearna na nſlógh,
Ar neach ar bith don aitim úd
ta feitheamh ort gach lò:

An drong ud, o Dhia Iſraéil,
do iarrus thu gu ſeth
Na leigſa orra nàir' a chaoidhch'
no maſladh as mo leth.
7 Oir dfhuilnas maſladh ar do ſgà:
líonadh mo ghnùis le nàir'.
8 Dom bhràithribh is fear coigrigh me,
coimheach aig cloinn mo mhàthar.

9 Le éud do theachſ' do ſhluigadh mé:
mèad ſa bheir maſladh dhuit,
Sann ormſ' a nſpreigadh ſud gu lèir
gu lethtromach do thuit.
10 'N tra rinn me gul,manam do throiſg,
do mhaſluigh iad mo ghníomh.
11 'N tra chuir me umam édach ſaic,
ball magaidh rinneadh dhíom.

12 An droing do ſhuigheas ann ſa gheat,
's cùis comhraidh dhoibhſan mi:
Is aig luchd meiſg' re am a mpòit'
am òran dhoibh do bhi.
13 Acht mis,ta murnuigh riotſ', a Dhè,
an uair is taitneach leat;
Eiſd riom,a Dhè,tre méad do ghrás,
led chabhair fíor gu ceart.

14 On làthaich ſaorſa mis,a Dhè,
chum fuídh nach rachuinn ſios:
O luchd mo mhìruin teaſairg me,
's o dhoimhneachd uiſg' aníos.

15 Na rachadh tharam tuilteach uisg',
na sluigeadh doimhneachd mi,
An sloch na druideadh ormſ' a bhéul
gu hiomlan chum mo chlaoidh.

16 Eiſd riom, o Dhia, oir 's maith do
pill riom ad thrócair' phailt. (ghrás:
17 Do ghnùis na ceil ar tòglach fein,
éiſd riom gu luath : 's mi nairc.
18 Re manam druid, is fuaſgail è:
bhrígh meaſcaird', déan mo dhion.
19 Mo mhaſladh,m'eaſonoir,'s mo nàir',
's mo naimhde 's léir dhuit fein.

20 Le toighbhém ta mo chroidhe briſt':
is me gu hiàrganach :
Diarr me luchd truas,is comhfhurtachd,
is dìbh ni mfuaras neach.
21 Mar bhiàdh do thug ſiad domlas damh,
choſg m'itaidh thug fion-géur.
22 Mar ghoiſt' gu raibh a mbórd: 's mar
an ſoirbheas ſud gu léir. (rib,
23 Gan lèirſinn fág an ſuil': do ghnà
an leaſraigh cuir ar chrith.
24 Dòirt tſearg amach, 's led chorrigh
glac iad gach uair ſa mbith. (ghèir
25 Mar fháſach biodh gun àiteach ann
a nionad tàmh 's an teach,
Is ann na mpáluinnibh araon
ni deàrnadh comhnuidh neach.

26 Oir leanadar le foireigneadh
an ti do bhuaileadh leat ;
Is labhradar chum doilghios mhòr
don droing a rinn tu lot.

27 Cuir

27 Cuir ciont' ren aingidhachd, 's na
ad cheartas iad a ſteach. (leig
28 As leabhar fos na mbeò gu tur
ſgrioſtar iad ſud amach,
Is maille ris na fírenaibh
a bheanas duit gan cheiſt,
Is ann an áireamh dhaoine còir
nar ſgrìobhthar iad a bhfeaſt.
29 Acht miſe tàim gu hainnis bochd
is làn do bhròn faraon :
Togadh do ſhlàintſa mis an àird
a Dhé gu gràſmhur caoin.

30 Le hóran binn ſìor-mholidh me
deadh-ainm mo Dhè gun cháird,
'Sa chlùſan fein ſìor-thogbhar leam
le buidheachas gu hàrd.
31 'Sfearr leis an Tighearn' ſud gu mór
no damh bhiodh adharcach,
No íodhbairt fos do bheireadh neach
do bhiorach crothanach.

32 Na daoine ſèimh do chì ſiad ſo,
's bíd aoibhnach ait' gu leór :
Is biaidh bhur croidhſa beo gu bràth
ta 'giarraidh Dhia na glòir.
33 Re bochdaibh éiſdidh Dia,'s cho dèan
tàir ar a phríoſunaich.
34 Neamh,muir,is tír,gu molfad é,
's gach ní ta gluaſachdach.

35 Oir bailte Juda togbhidh Dia,
is ſaorthar Sion leis,
Do chum gu mealfaid í gu buan,
ga hàiteachadh a mſeaſd.

36 Do

36 Do ſhliochd a ſheirbhiſeach gu fíor,
ſealbh dhìleas dhoibhſan í :
'S an dream do thug da ainmſan gràdh,
ſior-chomhnuidh innt' do nì.

SALM LXX.

JEhobha Dhia, dam theaſairgin,
's dam chongnamh, deithfridh ort.
2 Biodh náir' is amhluadh ar an dream
ta 'giarraidh manam bochd :
Pſilltior an dream ud air an ais,
mo lochd ta 'giarraidh 'ghnà,
Mór-amhluadh gu raibh orra ſùd,
is ruighadh gruaidh gach là.

3 Gu pillfar iadſan air a nais
mar thuaraſdal da nàir',
An dream a deir gu fanoideach,
Aha, aha le tàir.
4 Aoibhnas is aigher, do gach neach
gad iarraidh fein atà :
Is abradh ſiad ler dtoigh do ſhlàint',
Dia gu ma mòr, do ghnà.

5 Acht mis atàim gu hainnis bochd,
dom ionnſaidh greas, a Dhia :
M'fear cuidigh thù,'s mo ſhlánuighoir,
moille na déan, mo thriath.

SALM LXXI.

SAnn riot atàim ag earbſ', a Dhè,
nàir' orm a bhfeaſt na bìodh.
2 Ad cheartas fòir ; toir orm dol as:
aom riom do chluas, ſaor mì.
3 Ad charruig comhnuidh bíoſa dhamh,
dan tathuigham do ſhìor :

Mo chaiſteal, is mo dhaingneach thu,
thug aithne chum mo dhíon.
4 As láimh na naingidh, O mo Dhia,
déan fuaſgladh dhamh am chruas,
As láimh na muinntir égcorach
ta aniochdmhur gun truas.
5 Ar ſon gur tus, a Thighearna Dhia,
mo dhóchas ann am fhèin :
O aois is aimſir m'òige nuas,
mo mhuinghin thú ro thréun.

6 San leatſa chumadh miſe ſuas
o thánig has as a bhroinn :
As bolg mo mhàthar bhuin tu mè,
ſíor mholam thù gu binn.
7 Mar ádhbhar iongandais, a Dhè,
ag móran do bheith mí ;
Acht 's tuſ' is tearmunn dìleas damh,
mo ſpionnadh mór gun dì.

8 Gu líontfar le do chlû mo bhèul,
'ſle tonoir fein gach ló.
9 Na teilg me dhìot am aois : 's na tréig
'ntra dhfáilnighas mo threoir.
10 Oir maghaidh mèad 'ſis naimhde
labhruid gu ſgaiteach géur : (dhamh
'San dream ta brath ar manam bochd,
ghabh comhairle re chèil'.

11 Ag rádh, do thrèigeadh é le Dia :
leanibh è nois gu teann
Is glacaibh, oir da theaſairgin
ni bhfuil neach idir ann.
12 A Dhé, na bíoſa fada uam :
fòir orm, mo Dhia, gu luath.

13 Biodh náir', is claoidh, ar meascairdil
ga bhfuil ar manam fuath :
Masladh is ráir' da mfolach súd,
ta giarraidh muilc gach lo.
14 Sior earbam riot, is finnidh me
do chlú ni smó 'sni smó.
15 Labhridh mo bhèul ar tsírentachd,
's do shláint' gach là gun sgíos,
A náiream h sùd ag lìonmhuireachd
ni fhèdar leam chur fíos.

16 Trìd neart an Tighearna mo Dhia
fos gluaissidh me do ghnà :
Is ni me sgèul ar tsírentachd,
tsírentachd fèin amháin:
17 Om òige rinn tu teagasg dhamh,
a Thighearn' is a Dhè:
Is chuir me toibridh iongantach
gu nuige so a ngcèill.

18 Ar bheith dhamh 'nois gu aosmhu
na trèig me, Dhia na mfeart : (liátl
Gu dtaisbeanain do neart 'sdo threis,
don ál atann, 's re teachd.
19 'S ro árd do cheartas fein, a Dhia,
do rinn tu bearta mòr:
O Dhia, cia è is cosmhuil riot
no choimeas leat is còir ?

20 Triobloid ro mhór is anshocair
's tu thaisbein damh a Dhé;
Ath-bheothachidh, is bheir tu 'rís
o dhoimhneachd talmhuinn me.
21 Mo mhòrdhachd cuirfidh tus a mèad
's bheir sòlas ar gach léth.

22 Ar ſaltair molfam thù, mo Dhia,
ſeadh tſirinn fein gu ſeth:
Is ſinnam dhuit ar chláirſigh bhinn,
Dhia naomh ud Iſraèil.
23 Mo bhilidh nì mòr gháirdeachas
'ntra ſhinnam dhuit lem bhèul:
Biàidh ſubhachas is aoibhnas mór
ar manam fein, a Dhè,
Do ſhaoradh leat gu tròcaireach
o thriobloidaibh gu lèir.

24 Is biaidh mo theang' ar thſirentachd
a giomradh feadh an lá:
Oir náir, is amhluadh fhuair an dream
'giarraidh mo lochd ata.

SALM LXXII.

DHia, tabhair do bhreitheamhnas don (rìgh,
is thſirentachd da mhac.
2 Do bheir ſe ceart-bhreith ar do ſhluadh,
's dod bhochdaibh còir na nairc.
3 Na ſlèibhte àrd do bheir amach
ſìthchain don tſluadh ſa leth:
Sna tulaich bheaga, bhéaruid ſíth
le fírentachd gu ſeth.

4 Ar dhaoine bochd an phobuil fòs
do bheir ſe breith gu ceart,
Is clann na nainnis ſaoridh ſê,
mionbhriſſidh luchd forneart.
5 A mfeadh bhios grian is gealach ann
freaſdal don lá 's don oidhch',
Biaidh teagal orraſan gu mór,
o linn gu linn a chaoidhch'.

6 Mar fhearthuinn air an fhèur bhios
ſamhluidh do thig ſe nuas: (buaint

Mar fhraſeachd duiſgeachas a mſonn,
is amhluidh ſin a ghrás,
7 Re a linnſan biaidh na fìrenidh
gu hùr a fas le bláth :
Sa mfeadh a bhios an ghealach ann,
biaidh ſìthchaint pailt do ghnà.

8 Biaidh uachdranachd aig mar a ngcèudn'
o thuinn gu tuinn gu ſíor,
Is rigidh ſud on abhuinn mhòir
gu hiomal crìch gach tìr.
9 Luchd comhnuidh fos a nfháſaich
na fhiaghnais ſlèachdfaid dó.(chruaidh
A naimhde bithidh mar a ngcédn'
ag imligh úir gach lò.

10 Righridh Tharſis, 'sna noilean fós,
preaſanta bheir ſiad uadh.
Bheir rìghridh Scèba, Séba fós
ofrala dhò gu luath.
11 Seadh, fos na fhiaghnais ſlèachdigh ſíos
gach rìgh ar talamh tá :
'S gach ginolach ar feadh gach tír,
dhó ſeirbhis níd do ghná.

12 An tainnis bochd gun chuidiughadh,
ſaoridh tra èigheas ris.
13 'S nì acarachd re truaghan bochd,
is dìontar anam leis.
14 Se theaſairgas a nanam fos
ar feill 'ſar forneart ghèur :
Is ann na ſhùilaibhſan gun cheiſt
'sprìſoil a mfuil gu lèir.

15 Bithidh ſe beo gu marthanach,
òr Sheba bheirthar dhò :

Gnà-

Gná-urnuigh nìtar ar a ſhon,
is molfar é gach lò.
16 San talamh cuirthear dorlach ſíl
air bhar na nſliabh ſna mbeann;
Is biaidh a thorradh trom ar crith
mar lebanon na ngcrann;
'S an dream ata ſan chathair mhòr
biaidh torradh orr' is blà,
Gu líonmhur mar is dual do nſhèur
ar talamh fás atá.
17 Biaidh ainmſan buan gu ſuthain ſíor:
comh-mhairiont' ris án ghrèin;
Is annſan beannuighthar gach ſlógh:
's beannuighthar leo e fein.
18 Beannuigh gu raibh an Tighearna Dia,
Dia Iſraéil do ghná,
An tì amhàin ni mírbhuilte
le treis is neart a láimh.
19 Beannuight' gu raibh gu ſíoruidh buan
ainm glórmhur uaſal fein;
Lìonadh a ghlóir gach uile thír,
Amen, agus amèn.

## SALM LXXIII.

GU firínneach ta Dia ro mhaith
do phobul Iſraéil,
Don dream ga bhfuil a ngcroidhe glan,
ta Dia dhoibh maith da rèir.
2 Ach miſe chean, is beag nach daom
mo chosa uam gu grad:
Cho mhór nach d'rinn mo chémna fos
ſleamhnughadh uam ar fad.
3 Re hamadanuibh ghabh me tnù,
re faicſin ſoirbheas daoi. 4 Oir

4 Oir ni bhfuil cuibhreach ann na mbàs:
neart láidir ac' do bhí.
5 Mar dhaoine eile nì bhfuil ſiad
fuidh thriobloid no fuidh leòn:
'Sni bhfuilid ar a mpláighadh fòs
mar chách le piántaibh mór.
6 Ardan mar ſhlabhridh uime ſin
ga ngcuartachadh atà:
A mforneart fein ga bhfolach ſùd
mar èdach thart do ghnà.
7 An ſùile ſultmhar tà le ſaill:
an toic chuaidh thar a miann.
8 Tàid truaillidh, is ar forneart ghèir
labhruid gu haingidh, dian.
9 Anaghaidh neamh agus na nſpéur
a mbéul táid togbhail ſuas,
Ar feadh na talmhuinn is na tìr
an teangaſan do ghluais.
10 Fan ádhbhar ùd gu nuige ſo
a ſhluadhſan pillſidh ſiad;
Is fáiſgthior dhoibh don uiſg' a mach
làn cupain is leòr méad.
11 Is deir ſiad, cia mar 'ſléir do Dhia?
'bhfuil tuigſ' ſan tí is áird?
12 Fèuch, ſùd na daoi,ta ſoirbheachadh,
ag fás na nſtòir gun cháird.
13 Mo chroidh' gu dearbh ghlan me gun
's an neamhchiont' nigh mo lámh.(ſtá;
14 Oir buailt' is ſmachduight' do bhi me
gach maidin, 'ſfeadh gach là.
15 Ma deirim, labhridh me mar ſo:
féuch, pheacuighinn gu beachd

Anaghaidh ſliochd is ginolach
na cloinne 's ionmhuin leat.
16 'Ntra bhreathnuigh me gu tuiginn ſo,
bu chruaidh-cheiſt orm a ngníomh.
17 Ach chuaidh me ſteach do naomh-
an ſin do thuig me 'ncrìoch.(theach Dè,
18 Gu deimhin chuir tu iad ar fad
an áitibh ſleamhain lom:
Is leagadh leat ſ' iad ſìos da nſgrios
le dioghaltas gu trom.
19 Féuch cionnas thanig orra claoi
a mionoid bhig na huair?
Atà ſiad ar na nſgrios gu tur
le oillt is eagal mòr.
20 Mar aiſling nuair a dhùiſgeas neach,
mar ſin, a Dhia na nſluagh,
Do ni tu tarcuis ar an dealbh,
tra mhoſglas tu as ſuain.
21 Mar ſin bhi ar mo chroidhe crádh,
's am áirnaibh goimh do bhí.
22 Do bhi me bao, is aineolach:
mar bhrùid ad láthair mì.
23 Gidheadh, ta miſe maille riot
o Thighearna do ghnà;
Is air mo dheaſlaimh ghlac tu mì
gam chonbhail ſuas gach là.
24 Do nítar leat mo ſtiobhradh fos
led chomhairl' ann a mſhém,
Is gabhidh tu me 'ſteach fadheoidh
a táros glórmhar fein.
25 Cia agam anns na neamhaibh ſhuas
acht thus a Dhia na ndùl?

Is ni bhfuil neach ar talamh fós
acht thus a bhfuil mo dhùil.
26 Mo chroidh' is mfeoil araon atáid
ar fáillniughadh gun cheist:
Gidheadh se neart mo chroidhe Dia,
's mo chuibhrionn buan a mfeast.
27 Oir féuch, an drong ta fada uait,
sgrioffar is theid dhoibh as:
Do chlaoidheadh leat gach uile neach
chuaidh uait le ſtrìopachas.
28 Acht dhamhſa 's maith teachd dlú do
dhearb me a Dia mo neart, (Dhia:
Do chum gu bhfoillſighinn gu ſíor
gach gníomh a rinneadh leat.

## SALM LXXIV.

CRèud as far theilgis ſinne uait
a nann gu bráth, a Dhe?
Is crèud re caoraibh tinaltridh
far las do chorrigh ghéur?
2 Cuimhnigh, a Dhe, do choimhthionol
do chosnadh leat o chéin;
Slat toighreachd, ſhaor tu, cnoc Shioin,
an raibh do chomhnuidh féin.
3 Is chum na mſàſach fada buan
do chosa tog gu grad:
Re mèad a nuilc do rinn do nàmh
ad theampul naomh ar fad.
4 Do naimhde rinn ſiad bèacadh borb
'measg coimhthionol do ſhluaigh:
Is chuir ſiad ſuas a mbratacha
mar chomhthar ar a mbuaidh.
5 Bu chlíutach neach mar dhéanta leis
a thuadh do thogbhail ſuas,
Ar

Ar chrannaibh árd bhi dosrach tiugh,
do chum an leagadh 'nuas.
6 Acht 'nois a nobair ghrábhuinn ghrinn,
le hòrd, 'sle tuaidh do bhris.
7 Na lasair dheirg do chuir siad suas
do theampul naomh ga sgrios.

Tigh-comhnuidh naomhtha tainmsa, Dhè,
do thruailleadar le táir,
Ga mhilleadh is ga leagadh síos
comhiíiol ris an lár.
8 Na ngcroidhe labhradar mar so,
sgriosamid iad le chéil':
Gach Sinagog aig Dia san tír
do loisgeadh leo gu léir.

9 Ar ccomhartha ni fhaicamar,
fáidh ni bhfuil idir ann,
Ni mò ta neach nar measg comh-ghèur
dan lèir cia fhad' an tam.
10 Cia fhad' do bheir, o Dhia na ndúl,
na naimhde toighbhem uadh?
An tabhair an námhaid bém a bhfeast
do tainmsa Dhia na nsluadh?

11 Crèud as far bhfillionn tu dó làmh,
do dheaslàmh fein ar ais?
O buin amach od bhrollach ì
chum fuasgladh oirn gu cas.
12 Oir Dia na glòir' ta neartmhar árd
o chian is se mo rígh,
A mbuilsgen talmhuinn le na neart
ag oibriughadh slàint' is sìth.

13 A nfhairge sgoilteadh leat led neart,
is cinn ro làidir chruaidh

Na ndragon bhrisťadh leat ſan uiſg',
ag tabhairt orra buaidh.
14 Cinn Lebhiátan ádhbhail mhóir
's tu féin do bhris is phronn,
Is thug tu è mar bhiadh don tſluadh
do bhi ſan fháſach lom.

15 'S tu ſgoilt na tiobairt' is an tuil:
's tu thiormuigh aibhne mór.
16 Stu dheaſuigh ſolus agas grian,
is leat a noidhch', 's an ló.
17 Críocha na talmhuinn ſhocruigh tu:
do rinn tu nſamhradh teth,
Sa ngeimhreadh fos do rinneadh leat,
na naimſiribh fa leth.

18 Gu dtug na naimhde toighbhém uadh;
cuir ſud ar chuimhn', a Dhé,
'Sgu dtug an pobul amideach
do tainm ro uaſal bèm.
19 Anam do cholum na toir ſuas
do chuideachd mhór na ndaoi:
Is coimhthionol do dheóridh bochd
na dearmaid iad a chaoidhch'.

20 Do chumhnant toir ſadear, a Dhe:
oir àite dorch' na tìr
Atá ſiad ar lán áiteachadh
le luchd an fhorneart ghéir.
21 Na pilltear ar an ais le náir'
na dſhuíling forneart goirt:
An drong ta ainnis aimbeartach
dearnadh ſiad moladh ort'.

22 Tog ort is èirigh ſuas, a Dhè,
tagair do chùis gu tréun:
Cuimhnigh

Cuimhnigh mar ta an tamadan
gach lá toirt dhuitse bém.
23 Na dearmaid guth na muinntir sin
na naimhde dhuit atà:
Ta bruidhann dhaoin' a dèirigh riot,
sìor-dhol a mèad do ghnà.

SALM LXXV.

DHuit; bheirmid buidheachas, a Dhè:
dhuit buidheachás do ghná:
Oir foillsighid do mhìorbhuilte,
gur fagaisg tainm gach lá.
2 'Nura gheibh me is a ghlacar leam
comhthionol mór na tír,
Do ni me dhoibh deadh-bhreitheamhnas
gu comhthromach 's gu fìor.
3 Tá ntìr ar sgaoileadh is gach drong
ga hàiteachadh atà:
Acht mis an ti ta conbhail suas
posta na tír' a ghnà.
4 A dubhras ris gach amadan;
na gluais gu hamideach:
'S re luchd an uilc, na togaibh suas
bhur nadharc àrdanach.
5 Bhur nadharc fos na togaibh suas:
ag cainnt le muineal cruaidh.
6 Ni hann o near, no niâr, no deas
thig onoir mhòr no buaidh.
7 Acht 's breitheamh Dia: do leagas aon,
's a thogbhas aon fa seach.
8 Oir cup an lâimh an Tighearna 'tâ,
don fhion is deirge dreach:
Lán coimeasg ta se, dóirtigh Dia
cuid as amach gu grad: 9 Acht

A dheasgaidh fáisgidh daoine daoi,
is ólfid iad ar fad.
9 Acht cuirfidh mise fòs a ngcéill
gu suthain is gu síor,
Do Dhia ud Jacob canfar leam
árdmholadh binn gu fíor.

10 Uil' adharca na ndaoine daoi
sgathaidh me sìos gun chàird;
Acht adharca na nsaoi ar fad
togbhar gu grad a nàird'.

SALM LXXVI.

ANn Judah aithnigh̃ar Dia na mfeart:
's mór ainm a Nísral naomh.
2 An Sàlem ta a phàilliun fos,
's a thámh an Sion caomh.
3 Soighde an bhogha bhris se nsin,
an sgiath, sa ncloidheamh géur,
An comhrag is an cath faraon,
do bhriseadh leis gu trèun.

4 Is mò do mhòrdhalachd, a Dhè,
is mó gu mór do ghlóir
No beanntidh thog a ngceann gu hàrd
le cabhartach ro-mhór.
5 Do chreachadh luchd an chroidhe (chalm,
do chodail iad le suain,
Na fir do bhì na ngcurraidh mhòr
an lámha fos ni ndfuair.

6 O thus is Dia do Jacob ann,
led achmhasan 's led neart,
An carbad-cogidh is an teach
nan suain do chuireadh leat.
7 'S cúis eagail thú, thu fein a Dhè:
cia neach a chasas riot. No

No ann ad ſhealladh ſheaſſas ſuas
an uair bhios corrigh ort ?

8 Do thug tu ar do bhreitheamhnas
o neamh gur chualadh è:
Bhi air an talamh eagal mòr
'ſ na thámh do bheithann ſé.
9 'Ntra dhèirigh Dia chum breitheamh-
do theaſairgin ſan am (nuis,
Gach uile dhuine ciuin is ſèimh
ar talamh do bhi ann.

10 Bheir fearg is corrigh dhaoin an ſin
árdmholadh dhuit gu beachd:
Is fuighioll fos na feirge móir
làn-choiſgidh tú led neart.
11 Geallaibh bhur mòid gu togarach
dar Dia Jehobha àrd;
Is coimhlíonuibh gu fírinnach
na ghealla leibh gun chàird:

Gach neach ata ma thiomchiollſan
tugadh ſiad dhò na am
Deadh-phreaſant' agus tiodhlacadh
don tí 's cùis eagail ann.
12 Do ní ſe ſpiorad prionnſidh mòr
ghlan-ſgathadh aſt' le neart:
Do ríghribh fos na talmhan tí
's cùis eagail Rìgh na mfeart.

## SALM LXXVII.

LEm ghuth do èigheas fein re Dia;
ſann le mo ghuth gu hàrd
Re Dia do ghlaodh me, agus thug
ſár-éiſdeacht dhamh gun cháird.
2 An lá mo thriobloid d'iarr me Dia:
do ſhruth mo leòn gun ſgur, Re

Re fad na hoidhch': is manam truadh
ſólas do dhiúlt gu tur.

3 Do chuimhnigh me ar Dhia an ſin,
is bhìom an triobloid ghéir :
Do rinn me gearan trom gun tàmh,
chlaoidheadh mo ſpiorad féin.
4 Chum tu mo ſhuil na faireachadh :
ta me comh-iarganach
Nach féud me focal cainnt no ſgéul
labhairt lem bhéul amach.

5 An ſin air làithibh fad o ſhoin
do bhí mo ſmuaintigh teachd,
Ar bliadhnaibh fos na haimſir chian
do ſmuaintigh mè le beachd.
6 Do chuimhnigh me mo cheòl ſan oidhch':
'tàim cainnt rem chroidhe féin,
Do rinn mo ſpiorad fòs gun támh
le dìthchioll ſgrùdadh géur.

7 An teilg an Tighearn' uaidh gu bráth,
nach nochd ſe ghràdh ni ſmò?
8 'Ndo ſguir gu tur a ghrás a bhfeaſt?
's a ghealladh fad gach lò ?
9 'Ndo dhearmuid Dia gu firinnach
bhi gràſmhar caoin gu bràth?
'Ndo dhruid ſe ſuas na chorrigh mhòir
a thrócair' chaomh do ghna ?

10 An ſin a dubhairt me gu dearbh,
gurb ì ſud m'anmhuinn mhór ;
Acht bliàdhnidh deaſlàimh cuimhnigham
na tì is áirde glòir.
11 Gníomhartha De ſior-mheomhrigham
mar rinneadh leis gach beart,

Is

Is tiongantuis on aimſir chián
ſìor chuimhnigham gu beachd.

12 Ar hoibraibhſ' uile mar a ngcêdn'
ſmuaintighidh me gu tric,
Is ar gach gnìomh do rinneadh leat
ſíor-labhridh me gu glic.

13 Do ſhlighe,'ta ſa nionad naomh,
O Thìghearn' is a Dhè:
Cia 's coimeas ann a mèad re Dia
ata na Dhia dhùinn fein?

14 'Stu ntì ta dèanamh iongantuis
a Thìghearna na mfeart,
Agus a meaſg a phobuil fòs
do thaiſbein tu do neart.

15 Do ſhaoradh leat da nteaſairgin
do phobul díleas fein,
Clann Jacob agus Joſeph fòs,
led gháirden neartmhar trèun.

16 Chonnairc na huiſgidh thus,a Dhè,
chonncadar thu gu beachd:
Do ghabh ſiad geilt;ar dhoimhneachd fòs
bhí mòran ogluidhachd.

17 Do dhóirt na nèulltidh uiſg' anuas,
bu ro-mhòr toirm na nſpèur;
Do chuaidh do ſhoighde coranach
amach gu ſgaiteach gèur.

17 'Sna ſpèuraibh guth do thornanigh;
na dealanaigh gu tric
Don tſaoghal rinn ſiad ſolus glan,
an talamh ghluais is chliſc.

19 Do chaſan ta ſna huiſgaibh mòr',
do ſhlighe ta ſa chuan:

Is lorg do choiſ' cho naithnigh ſinn
ta ſud a mfolach uainn.
20 Is amhluidh mar gu beithann trèud,
do phobul ſtiùbhradh leat
Le deadh-làimh Mhaois is Aron fos,
ga ntreòrughadh gu ceart.

SALM LXXVIII.

MO phobul, éiſtibh, re mo reachd:
is cluinnibh guth mo bhèil.
2 Labhram a mparablaibh; ag cur
ſean-fhocla dorch' a ngcèill:
3 Do chualamar is bfioſrach ſinn,
ar naithreach dhairis dùinn.
4 Cho cheil ſinn ar a ngcloinnſan iad,
is dhíbh cho déan ſinn rúin:

Ag foillſiughadh mòr-mholadh Dé
don àl ata re teachd:
'Sna mìrbhuilte do rinneadh leis,
a chumhachda ſa neart.
5 Ann Jacob teiſtas dhaingnìgh ſe,
is reachd a Nìſraéil,
A dòrduigh ſe dar naithreachaibh;
da ngcloinn a ngcur a ngcèill.

6 Chum fios bheth aig a nàl re teachd,
an chlann ata gun bhreth:
Ar èirigh dhoibh gu ninnſid ſud
da nginoil fein ſa leth:
7 A Ndia gu cuirfeadh ſiad an dóigh,
's nach dìthchuimhnighid fos
Oibreacha Dè, 's gu gcoimhdeadh iad
uil' aitheanta mar is còir:

8 'S nach biodh iad mar an ſinnſireadh,
làn ceannairc is drochbheart, Gun

Gun ſpiorad tairis ionnt' do Dhia,
'S an gcroidhe gun bheth ceart.
9 Clann Ephraim le armaibh glèuſt',
ar bogh' bu chuimſeach beachd,
Le geilt do phill ſiad ar a nais
an láethibh cath is feachd.

10 Comhcheangal Dé níor choimhed ſiad;
dhiùlt gluaſachd ann na lagh :
11 'S nior chuimhnid oibridh iongantach,
do thaiſbein ar a mſeadh.
12 An fealladh ſùl an ſinnſira,
's an tír na Négipteach,
Air machair Sòan rinn faraon
bearta ro-mhirbhuilteach.

13 Do ſgoilt ſe nfairg','s thug iadſan trìd:
an cuan mar thorr do ſheas.
14 San lò le néul do ſtiúr: ſan oidhch'
le ſolus tein' is teas.
15 Sgoilt creg ſan fhàſach, aiſte deoch
thug, mar as doimhneachd mhór.
16 Bhuin ſroth' a creagaibh, thug ar uiſg'
rith ſíos mar thuil gu leór.

17 San díothreamh pheacuighdar ni 's mó;
do bhroſnuid an tárd-rígh.
18 Na ngcroidhe chuir ſiad cathadh air:
da miann a giarraidh bidh.
19 Labhair ſiad fos anaghaidh Dè:
a dubhairt ſiad gu dián,
An bhfèad Dia ann ſan fháſach mhòr
bòrd dheaſughadh dar miann ?
20 Fèuch, bhuail ſe chreg, bhrúchd uiſg' (amach,
d irigh an tuil gu luath ;

An

An bhféad ſe aran thabhairt fos?
an deaſuigh feoil da ſhluadh?
21 Ar gcluinntin ſo, ghabh corrigh Dia;
re Jacob teine las;
Is déirigh fearg ro-dhoinionnach
re Iſraéil gu cas:

22 Ar ſon nar chreidiodar a Ndia,
's níor chuir na ſhlàint' a ndóigh:
23 Ge dfoſgail doirſe nimhe fos,
's o náird gu d'aithn na neoil:
24 Dhóirt Manna orra 'nuas ren ith:
thug dhoibhſan coirc na nſpéur.
25 Biádh aingeal d'ith ſiad: thug ſe
do lòn an ſáith gu lèir. (dhoibh

26 'Sna ſpéuraibh thug air gaoth a noir
gu dimthigh ſi gu tréun:
Is le na neart do thug ſe 'ſteach
a ghaoth deas mar a ngcedn'.
27 Do dhóirt ſe orra 'nuas mar dhus
le pailteas feoil ren ith:
Eoin itagach comhlíonmhar fòs
re gaineamh fairg' ar bith.

28 Do leig ſe ſud na ngcamp anuas
ma ngcuairt na nàite támh.
29 Do ìoſad uil', is ſháſuighadh iad:
oir thug ſe dhoibh a nſàimh.
30 Ni nrabh ſiad air a nſgarachduin
o mhiann a ngcroidhe fein:
Acht ar bheth acaſan a mbiadh
ga chagnadh ann na mbéul,

31 An drong bu ſhultmhuir dhìbh 's bu
ghlac Dia na fheirg' is mharbh: (tréin',
Sa

Sa nòigridh thaght' a Nisraèil
do bhuail se iad gu garbh.
32 Gidheadh taréis gach gníomh dhibh
do pheacuighdar gu mòr : (sud
Is ge do rinn se mírbhuilte
nior chreid siad mar bu chòir.

33 Ar nàdhbhar ùd do chaith se 'nláeth'
an díomhaoinas ar fad,
Is bliádhnidh fos a naois gu lèir
le carroid ghèir chuaidh thart.
34 A nuair do mharbhadh leisin iad,
an sin do dhiarr siad è,
Do phill siad, agus fos do bhíd
gu moch a giarridh Dhè.

35 Is chuimhnigh iadsan gur be Dia
a ncarraig treun do ghnà :
'S gur be fos an Dia is áird
bfearsaoridh dhoibh gach lá.
36 Acht, rinn siad miodal ris le mbéul,
le nteangaidh brèug is gò.
37 Ni nraibh a ngcroidhe ceart : 's ni
na chumhnant dìleas dò. (raibh

38 Acht Dia, ro iochdmhar mhaith se
's nior sgrios se iad gu gêur ; (nlochd,
Bu tric do phill se chorrigh uadh,
nior dhùisg se fhearg gu léir.
39 Oir chuimhnigh nach raibh ionnta
acht feoil a sheargas as, (sùd
Is osag ghaoith a shiúbhlas thart,
's nach dtig arís ar ais.

40 Cia tric do chuir siad cathadh air
sa nfhàsach thartmhar chruaidh,

San

San dìothreamh chuireadh corrigh air
le eaſaontas an tſluaidh?
41 Agus, do phill ſiad ar an ais,
ghreinnigh ſiad Dia le chéil':
Chuir laithilt agus tomhas fos
ar tí naomh Iſraèil.
42 Nior chuimhnadar 's nior thug ſa dear
a ghàirden tréun ſa làmh:
No nlá an dtug ſe furtachd dhoibh
is fuaſgladh fos on námh:
43 No fos mar rinneadh ann ſan Népht
comhartha Dhé na mfeart:
Ar machair' Sóan mar a ngcédn'
a mhìrbhuilte le neart:
44 An ſrotha chaochail ſe gu fuil:
's na huillt' nach bhfédfuidh 'nól.
45 Chuir loſgainn chuc', is cuileogan;
ler chlaoidheadh iad gu mòr.
46 Do thug ſe ntoradh is a mbarr
don chaterpilar bheg:
Is ſaothair fos an lámh ar fad
fuidh áilghios locuſt leig.
47 Do bhriſ ſe fos a mfìneamhuin
le cloichſhneachd cruaidh gun cháird;
Mhill ſe mar ſin le reodhadh teann
'ncroinn fhìguis fhiàghaich árd.
48 Do thug ſe fos a neallachſan
thairis don chloichſhneachd ghèir:
Le ſoighdibh teine-dealanigh
do chuir ſe as da ntréud'.
49 Teas-fheirge, triobloid, 's corrigh (mhòr,
orra do theilg gu grad:
Le

Le ainglibh olc do chuir na meaſg
ler chlaoidheadh iad ar fad.
50 Da chorrigh rinn ſe bealach réidh :
'nanam nior ghlèidh on bhàs,
A mbeatha thruadh thug thairis fos
do ghalar plàigh 's don chàs.
51 Do bhuaileadh leiſan ann ſan Nèpht
gach cèidghin do bhi ann :
Toſach a neirt a mpàilliunuibh
bhuineadh do ghinoil Ham.
52 Acht thug ſe 'mach a phobul caomh
mar chaoraibh as an tìr :
Is rinn mar thrèud ſa nfháſach mhòr
a ntreòrughadh gu fìor.
53 Do ſtiùbhradh leis gu téaruint' iad,
gun eagal is gun ſgá :
Acht air an naimhdibh daom a ngcuan,
's gu hobann iad do bháth.
54 Gu crìochaibh ionad naomhtha fein
do thug ſe phobul leis :
Gu nuig an cnoc ſo choſain ſé
ſa bhuadhuigh a lámh dheas.
55 Theilg ſe na geintligh romp' amach,
's an noighreachd roinn le crann :
Do Iſral thug ſe 'náite ſúd
chum comhnuidh ghabhail ann.
56 Acht bhroſnuigh agus ghreinnigh iad
an Dia is áirde glòir,
Agus nior chum 's nior choimhed iad
a theiſt' no reachd ar chòir :
57 Acht phill ar nòs an ſinſir fein
's gu fealltach ghluais ar fad:

Mar bhogha fiar do chlaonadar
is chuaidh a thaoibh gu grad.
58 Len dealbhaibh, is le náitibh àrd
chuir corrigh air is éud.
59 'Ntra chuala Dia, ghabh gràin, is fearg
ro gharg rè Israéil.

60 Ionnas gur thréig se phobul fein
an Silo bhi an támh:
'Sa mpáilliun fos do shocruigh sè
measg dhaoine le na làimh:
61 A mbruid thug suas a neart, 'sa ghlóir
an láimh na naimhde garg.
62 Don chloidheamh thug se suas a
re oighreachd ghabh se fearg. (shluadh:

63 Loisgeadh le tein' a nòigre ghlèust':
pòsadh cho dfuair na hóigh.
64 An sagairt thuit le cloidheamh gèur:
's nior dhearn' a mbaintreoich bròn.
65 An sin do mhosgail Dia mar neach
ta 'g éirigh as a shuain:
Mar churridh leigas árd-ghlaodh as
taréis bhi pòit ar fìon.

66 Is iona ndeireadh bhuail gu géur
a naimhde fein le táir:
Is chuir se iad o sin amach
gu masladh buan is nàir'.
67 Is páilliun Joseph dhiùltadh leis:
nior thagh trèabh Ephraim fos;
68 Acht thagh se Juda: cnoc Sion
dan dtug se gràdh gu mòr.

69 Is thog se fhàrdoch naomh an sud
mar lùchairt árd ro-dheas:

Is

Is mar an talamh fos faraon
do dhaingnigh ſè a bhfeaſd.
79 A ſhearbhant Dáibhidh thagh, is thug
o chró na ngcaorach è :
71 'S o leantuinn fos na nóiſge trom
bhi torrach air a nſpréidh,
Is chuir ſe è do bheathughadh
Jacob a phobul naomh,
Is fòs do ghinoil Iſraèil
budh oighreachd dhò ro-chaomh.
72 Réir ionracas a chroidhe fein
bheathuigh ſe iad gu beachd :
'S do rèir deadh-ſheoltuighachd a lámh
do ſtiùr ſe iad gu ceart.

## SALM LXXIX.

O Dhè, do thànig geintiligh
aſteach ad toighreachd fein,
Thruaillighid do theampul naomh, is
na torr Jeruſalem. (dfag
2 Is thug ſiad cuirp do ſhearbhantadh
do dhèanlaith neamh mar bhiadh:
Is feoil do chaomh luchd muintir naomh,
do bheathachaibh an tſlèibh.
3 Ma thimchioll fos Jeruſalem
dhóirt ſiad a mfuil mar uiſg' :
Is ni raibh neach da nadhlacadh
's da ngcur ſan uaimh an taiſg'.
4 Ball ſanoid agus maſlaidh ſinn
dar ccomharſanaibh fein :
Cùis ſpórs is mhagidh do gach neach
a bhfuil mar ngcuairt gu lèir.
5 Cia fhada, bhethas corrigh ort,
A Dhé, a mbì gu bráth ? 'Mbì

'Mbì héad ag losgadh rinn gu mòr
mar lasair theth do ghnà ?
6 Do chorrigh air na geintlibh dòirt
ag nach bhfuil eolas ort,
Is air na rìoghachtaibh nach gairm
air hainms' a Dhia na mfeart.
7 Oir mhill siad Jacob, fhàrdoch fos
na fàsach chuir siad sìos.
8 Na peacaidh fos do rinneamar
na cuimhnigh dhùinn arìs ;
Tioncadh gu luath do thruacantas
rigeadh si oirn ma thrá :
Oir 's dìblidh bochd anois ar staid
ag tuitam sìos gach là.
9 Dèan congnamh linn, o Dhé ar sláint';
ar sgá glòir thainme fein ;
Sgàth tainmsa saor sinn, agus glan
ar peacaidh uainn gu leir.
10 Créud as fa nabradh geintiligh,
ca bhfuil anois a Ndia ?
Measg fineach ann ar sealladh fein
gu naithnighadh iad an triath,
Le déanamh orra dioghaltas,
oir dhóirteadh leo amach
Fuil neamhchiontach do shearbhanta
gu líonmhar iomarcach.
11 Osnaidh an phrìosunaigh gu dtig
ad tsiaghnais Dhé na mfeart ;
'S an dream do dhòrduighadh chum báis
saorsa, rèir méad do neart.
12 Do ndruing ta dhúinn na ngcomhar-
na mbrollach dìol ma seach, (snaich
Gach

Gach maſladh le ndo ſpreig ſiad thu,
pill orra fein ma ſheachd.
13 Tréud hinaltridh,'s do phobul ſinn,
molfidh ſinn thù do ghnà :
Is cuirfidh ſinn os nàird do chliù
o linn gu linn gu bráth.

## SALM LXXX.

EIſd, aodhair' Iſraéil, ata
meaſg cherubin ad thámh,
Ler ſtiúbhrar Joſeph caomh mar thrèud,
dealruighſ' amach ma thrá.
2 'N láthair Ephraim, agus Benjamin,
agus Mhánaſſeh fòs,
Dùiſgſa do chumhachd: agus thig
dar ſaoradh mar is nòs.
3 Pill ſinn arìs, a Dhè na mfeart :
tog oirne ſuas gu hárd
Deadh-dhealradh glan do ghnùis anois,
is ſaorthar ſinn gun chàird.
4 Cia fhad',a Thighearna na nſluadh,
a lèanas corrigh riot
Re guidhe ghéur na muinntir ſin
is pobul dìleas duit?
5 Do bheathuigh thu do phobul fèin
le aran déur is bróin :
Is tomhas pailt do thug tu dhoibh
do dhèuraibh goirt ren ól.
6 Do rinn tu ſinn mar ádhbhar ſtríbh
dar ccomharſanaibh fein :
Nar nàdhbhar ſpórſ' is abhacais
dar neaſcairdibh gu léir.
7 Pill ſinn arìs, o Dhè na ſlògh,
tog oirne ſuas gu hàrd

Deadh-dhealradh glan do ghnùis anois,
is ſaorthar ſinn gun chàird.
8 Do thug tu ſíneamhn as a Nèpht:
na geintligh theilg thu 'mach,
'S Do ſhuidhuigh thus a nfhíneamhn ùd
na nionad ſùd ma nſeach.

9 Rèitigh thu àite dhith: is thug
gur ghabh ſi frèimh gu teann,
Led bheannachadhſ', is líonadh lé
an tìr o cheann gu ceann.
10 Na cnoic ro àrd do dhfoligh ſì
le ſgàil 's le dubhar fein:
A gèuga do bhí cinneachdain
mar Shédair bhreágha rèidh.

11 An dara taobh gu nuig an cuan
do chuir ſi 'mach a meoir,
An taobh ud eil' a gèugan ſhín
gu nuig a nabhuinn mhòir.
12 A gáradh créud far bhriſeadh leat;
ionnus gu bhfuil gach neach
Ga ſpíonadh ar a bhealach mhór
ag gabhail thart fa ſeach?

13 Ta 'ntorc a thig on choill' amach
ga fáſachadh gu léir,
Ta beathaich állt' na machrach fos
ga ſlugadh ſuas le chèil.
14 Pill, guidhmaid ort, o Dhia na nſluadh:
is ſeall o neamh a nuas,
Fèuch, agus fioſruigh fein anois,
a nfhíneamhnſo le truas:

15 An gáradh fíon do phlanntuigh tú
le neart do làimhe deis:

'San

'S an meanglan ùd do neartuigh thù
dhuit fein le lúdh is treis.
16 Le laſair theine loiſgeadh ì,
is ghearradh í anuas:
Do mhilleadh agus ſgrioſadh iad
le achmhaſan do ghnùis.

17 Air fear do dheaſláimh fein a Dhé
gu rabh do lámh gu trèun:
Air mac an duin', a rinneadh leat
a neartughadh dhuit fein.
18 Mar ſin cho phill ſinn uait aris:
athbheodhuigh ſinn gach ló,
Is goirſidh ſinn air thainmſ' an ſin
a ngcion a bhìos ſinn beo.

19 Pill ſinn,o Thig̃hearna Dhia na ſlógh,
is foillſigh fein gu hàrd
Deadh-dhealradh glan do ghnúis anois,
is ſaorthar ſinn gun cháird.

SALM LXXXI.

SInnaibh gu hait do Dhia bhur neart:
do Dhia Jacob gu binn.
2 Is glacaibh Salm, is tiompan fos:
Saltair is cláirſeach ghrinn.
3 An trompait ſèidibh ſan rè uadh:
ar làethibh orduight, fèill.
4 Bu lagh ſud aig Dia Jacob fos:
's bu ſtatuin d' Iſraèil.

5 Do Joſeph dòrduigh ſud mar theiſt,
ar dol dó tríd na Héipht:
Do chualas cainnt is uírghioll ann
nach tuiginn as a mbèul.
6 O nuallach ſhaor me ghualaſan:
o photaibh fos a làmh.

7 Do ghoir tu ann ad thriobloid orm,
's dtuaſgail me ort gun támh ;
A nionad diomhair toirnanigh
do fhreagair me do ghlaodh :
Aig uiſgibh conſtribh Meribah
do dhearbh me thu ſaraon.
8 Eiſd, o mo phobul, agus dhuit
do dhearnam fiadhnuis cheart :
Ma dhèiſdas tu re guth mo bhèil,
o Iſraèil gu beachd.
9 Ionnad na biodh aón-uair ar bith
Dia oile coigreach brèig,
Is do Dhia coimheach fos ar bith
na cromſa ſios 's na gèill.
10 'S miſe do Dhia Jehobha tréun,
thug thus o Nèipht le neart,
Gu farſing foſgail riom do bhèul,
is líonſam è gu pailt.
11 Gidheadh cho dtug mo phobul fein
èiſdachd do ghuth mo bhèil,
'S cho b'àill leo mis, an aitim ud
do ghin o Iſraèil.
12 Mar ſin do mhiann a ngcroidhe fein
do thug me thairis doibh :
Is iona ccomhairle gun chèil
do ghluais iad fein ſadheoidh.
13 O bfearr gu mbiodh mo phobul fein
tab̃hairt éiſdachd do mo reachd :
Is fos gu gluaiſadh Iſraél
am ſhlighthibh fein gu ceart !
14 An naimhde ſmachduighinn gu luath
le buaidh ga nleagadh ſios,

Is

Is phillfinn air a neafcairdibh
mo làmh, da ngcur fuidh chíos.
15 Luchd fuath an Tighearna mar fin
do dhèanaid umhlachd dhò:
Acht bhiodh a naimfirfan ro bhuan
is marthanach gach ló.
16 Is bheiradh fe da mbeathachadh
fmior cruineachd fos da fhluadh:
Do lán-dìol bheirinn duit faraon
don mhil on charruig chruaidh.

## SALM LXXXII.

AN ccomhthionol na ntrèun do bhi
na fheafamh Dia na mfeart:
A meafg na ndèe do bheir fe breith
le comhthrom is le ceart.
2 Cia fhad do bheir fibh breitheamhnas
gu hègcorach ar chùis:
Toirt leth-bhreith leis na daoine daoi
ga meas a rèir a ngnùis?
3 Do dhaoine bochd 's do dhílleachdaibh
dèanuibhfa dìon le ceart:
Is cumaibh còir riu fud do ghná
ta cráiteach bochd gun neart.
4 An tainnis lag 's an deòridh truadh
fíor-theafairgibh na bhfèim,
Déanuibh o láimh na naingidh fos
deadh-fhuafgladh dhoibh gu trèun.
5 Gun eòlas, is gun tuigfe táid,
táid triall fan dorch ar fad:
Ta bunaite na talmhan tí
ar gluafachd as an ftaid.
6 Dubhram, gur dée fibh: is gur mic
don tí is áird atann: G 3 7 Acht

7 Ach tuitſe,'s gheibh ſibh bás mar dhaoin',
's mar aon do phrionnſuibh ſann.
8 Dhia, éirigh, air an talamh déan
deadh-bhreitheamhnas gu grad:
Oir gabhidh tu mar oighreachd dhuit
na fineachan ar ſad.

SALM LXXXIII.

NA bioſ ad thoſt anois, na bì
ad thâmh, o Dhia ar neart,
Na bìos ad chomhnuidh 'nois nar bhſèim,
Dhia chumhachdaich na mſeart.
2 Oir féuch, atá do naimhde tréun
re ſtrìbh is bruidhan àrd:
'S an dream úd leis an fuâdhach thú
a ngcinn do thog a nâird.
3 Do ghabh ſiad comhairl' inntleachdach
'naghaidh do mhuinntir fein,
'Naghaidh do phobuil dhíomhair chaoimh
do dhealbhadar droch-théum.
4 A deir ſiad, tigaibh leinn, da nſgrios
o bheith ni 's mó na nſluadh:
Do chum nach biodh air Iſraéil
iomradh gu bràth no luadh:
5 Oir ghabh ſiad comhairle le chèil:
a taghaidh ceangal rinn.
6 Páilliun Edom, is Iſmalit,
Moab is Agarinn.
7 Gèbal, Ammon, is Amalec:
Paleſtin, 's muinntir Thíor.
8 Dhruid Aſſur leo: 's bu chongnamh iad
do ghinoil Lot gu ſíor.
9 Mar rinneadh leat air Midian,
's air Siſera le chéil';

Air Jábin aig ſroth Chìſon cas,
déan orra ſùd da réir,
10 'Ntra bhid aig Endor ar a ngclaoidh:
mar aoileach air an lár.
11 Mar rinn air Oreb, 's air Seeb,
déan air a nuaiſlibh táir:

Mar Seba fos, is Salmunna,
a bprionnſuidh déan gu léir:
12 Neach dubhairt, glacamaid dhùinn fein
mar oighreachd árois Dè.
13 Déan iad mar roithlean, o mo Dhia;
mar mholl roimh ghaoith na ngleann.
14 Mar chlaoidhas teine coilltach crìon:
's mar loiſgios laſair beann:

15 'S Amhluidh led dhoininn orra ſùd
déan tòiridhachd gu diàn:
Le hiomghaoith, is led ſtoirm ro mhòir
cuir eagal orr' is fiamh.
16 A nédan lìon le maſladh mòr,
le ruighadh gruaidh gach ré,
Gu nuig a nuair a niarrthar leo
tainm glòrmhar fein, a Dhé.

17 Bìodh amhluadh orra mar a ngcédn',
is triobloid mhór a choidhch':
Is glacadh nàire mhaſlach iad,
da milleadh is da ngclaoidh.
18 Gu naithnig̃headh iad, gur tus amháin
dan ainm Jehobha tréun,
Ta tuachdaran oſcionn gach tìr
ſan domhan ta gu léir.

## SALM LXXXIV.

CIa méad is airi ghràidh do theach,
Jehobha mhòir na nſluadh.

Ca taitneach dhamhſa tàros naomh,
o Thighearna na mbuadh!
2 Ta manam meat, aig mead a mhiann
air cùirtibh Dhé gach ló:
Mo chroidh' is mfeoil re ſcairteachd
'ngeall air an Dia ta beo. (chruaidh
3 Fèuch, fos a dfuair an gealbhonn beg
tigh comhnuidh maith na fhéim,
'S a ngòlan gaoithe mar a ngcèdn'
do ſholair nead dhi fein,
Far chuireadh ſi an taiſg a heoin
's a hàlach beg gun chli:
Ag taltair fein, o Dhia na nſluadh,
mo Thighearn', is mo rìgh.
4 Beannuight an drong an ccomhnuidh
ad tàros naomh a Dhé: (ta
Oir bheir ſiad (mar is cubhaidh dhoibh)
mor-mholadh dhuit gach ré.
5 Beannuight an duine ſin ga bhfuil
ionnadſ' a neart gach là:
An drong ga bhfuil na ngcroidhe 'ſtigh
do ſhlighe fein do ghná:
6 An drong ſin trìd ghleann Bacca théid,
nid tobar ann, na mfém:
Is lionuidh fearthuinn thig a nuas
na ſluic gu nuig a mbéul.
7 Sìor-ghluaiſidh iad mar ſin gun ſgìos
a dol o neart gu neart:
An Sion nochdfar iad fadheoidh
an láthair Dhia na mfeart.
8 O Dhia na nſluadh, cluinn murnaigh fein
Dhè Jacob, éiſd gu grad.

9 O Dhia ar sgia, féuch: 's amhairc air
gnùis hungthaigh fein gun stad.
10 'S fearr lá ad chúirt nà míle lo:
bfearr leam bheith doirseoireachd
A nàros Dé, nà 'm chomhnuidh fos
a mpáilliun aingidhachd.

11 Oir 'sgrian, 'sis sgiath Jehobha Dia:
do bheir se grás is glòir:
Cho chum se maith ar bith on druing
ghluaisfas gu díreach còir.
12 O Thighearn is a Dhia na slógh,
is beannuight é gun cheist
An duine sin gu muinghinach
dan dòchas thù a bhfeast.

## SALM LXXXV.

DO bhí tu gráſmhur fabharach,
a Dhé, dod dhùthuigh fein:
Bruid Jacob thugadh leat arìs
ar ais led ghàirden tréun.
2 Do mhaith tu ciont do phobail chaoimh:
dfoluigh thù 'nuile lochd.
3 Choisg tù do chorrigh uil'; is phill
on lasan do bhi ort.
4 Pill sinn' arís, a Dhia ar slàint',
is tog do lasan dhínn.
5 A mbì do chorrigh rinn gu bràth?
's an sìntar tfearg gach linn?
6 Nach déantar leatsa Dhia na ngràs
arìs ar tabhairt beo:
Gu déanadh ionnad gàirdeachas
do phobul fein gach lô?
7 Taisbein do thròcair dhúinn anois,
a Thighearn' is a Dhé:

Is deonuigh dhùinne tfurtachd fos,
'ſ do ſhláinte fein gach ré.
8 'Nois éiſdam ris an nì deir Dia:
labhruidh ſe ſìth gu beachd
Re a phobul naomh;'s na pilleadh ſiad
arìs re hamideachd.
9 Gu dearbh ta chabhair dlù don druing
da neagal é gu fìor,
Chum glóir do bhì na comhnuidh fos
gu bunailteach nar tìr.
10 Ta tròcair agus fírinn ghlan
ar còmhlachadh a chèil:
Ta ceartas agus ſìthchain mhaith
ag pógadh bèul re bèul.
11 Is fàſidh as an talamh fos
fírinn aníos gu pailt:
Is ſeallidh ceart is fìrentachd
o neamh a nuas gun airc.
12 Faraon, do bheir Jehobha dhúinn
ni maith gu toirbheartach,
Is bheir ar fearann is ar fonn
deadh-thoradh trom amach.
13 Sior-ghluaisfidh ceart is fírentachd
na fhiaghnuiſan gu rè:
Is finn' air ſligh' a chèmana
gu díreach ſtiùbhridh ſè.

SALM LXXXVI.

A Omſa do chluas,cluinn mis,a Dhia:
os bochd atàim a mfhèim.
2 Déan thus,ar ſon gu bhfuil me naomh,
manam a dhìon gu tréun:
Os tu mo Dhia, ſaor tòglach fein
ta 'gearbſa riot do ghnà.

3 Dé-

3 Déan tròcair orm,a Dhia,le iochd:
oir goiram ort gach lá.
4 Dèan anam tóglaich díleas fein
fìor aoibhinn agus ait:
Ar ſon gu togbham riot a Dhè
manam gu lèir am airc.
5 Oir ta tu fein ro mhaith, a Dhè,
lán iochd is acarachd:
Is ta tu do na ghairmas ort
pailt ann an tròcaireachd.
6 Eiſd murnuigh,Dhia:is toir fa dear
guth-gearanach mo chaoi.
7 An lá mo thrioblòid goiram ort:
oir freagridh thuſa mí.
8 A meaſg na ndée ni bhfuil, a Dhia,
aon neach is coſmhuil riot:
Ná gnìomh ar bith is coſmhuil ris
gach gnìomh a rinneadh leat.
9 Tiocfaid gach fine rinneadh leat,
is ſlèchdfuid dhuit, a Dhé,
Is bhéirid glòir is moladh árd
do tainmſa feadh gach rè.
10 Ar ſon a Dhé, gu bhfuil tu mòr,
's go dèantar oibridh leat
Ta mìrbhuilteach:'s tu fein amhàin
Dia cumhachdach na mfeart.
11 Do ſhlighe teagaiſg dhamh,a Dhia,
ann tſìrinn gluaisſidh mé:
Chum eagal thainmſe do bheth orm
mo chroidhe druid riot fein.
12 Lem uile chroidh' àrdmholfam thù,
o Thighearna mo Dhia:

Dod tainm ro-uaſal bheiram fos
àrd ghlóir ar feadh gach ial.

13 Oir 's mór do thròcair dhamhſ' a Dhè:
is fos o ifrionn ſhios
Do dhfuaaſgail tu ar manam bochd
is thog tu è anios.

14 Luchd árdain dèirigh riom, a Dhé,
is cuideachd láidir dhiàn
A giarraidh manm', acht thuſa Dhè
nior chuir ſiad rompa riamh.

16 Acht tà tu, Dhé, mór-thròcaireach,
ro-iochdmhar anns gach cás;
Chum feirge mall, achd ſaidhbhir pailt
a mfìrinn is a ngràs.

16 O pill riom, is déan tròcair orm,
toir neart do tóglach fein,
Do mhac do bhanoglaich faraon
dèan fuaſgladh ann na fhéim.

17 Comhthar air mhaith nochd dhamhſ',
luchd mfuath gu bhfaicſid é, (a Dhia,
'S go ngabhid náir', àr ſon gur tù
mo neart, 's mo ſhólas ré.

SALM LXXXVII.

A Bhunait' tá ſna ſlèibhtibh naomhth'.
2 's ro-ionmhuineach le Dia
Geatadh' Shioin, os cionn gach àit
do bhì aig Jàcob riamh.

3 Neìthe ro-ghlòrmhar innſar ort,
a chathair áluinn Dè.

4 Rahab, is Babel cuimhneocham,
don dream dar baithne mè;
Gabh beachd air Tírus mar a ngcédn',
is dùthuigh Phaleſtin,

Maille

Maille re Etiopia :
rugadh an fearsa nsin.
5 Fa thimchioll Sion deirar so,
an fearso rugadh fos
'S a mfear ud innt' ; se 'nti is áird
shoeruigheas ì le ghrás.
6 'Ntra sgrìobhthas Dia le cuimhne
na poibleacha fa leth, (mhaith
'N sin áirfidh se gurb ann a nsùd
bhi mfearsa ar a bhreth.
7 Luchd seinn na nòran bìd an sud,
luchd inneal ciuil dan reir:
Sann ionnad fein a Dhia na ngrás
mo thobair ta gu léir.

## SALM LXXXVIII.

JEhobha Dhia mo shlànuighoir,
ort ghoir me doidhch' 's do là.
2 Ad tfiaghnuis tiocfadh murnaigh fos:
is éisd mo scréd do ghna.
3 Oir manam lán do thriobloid tá:
'sdo nuaidh mo bheatha dlù.
4 Do mheasadh me mar neach théid sios
don tslochd : is mí gun lúdh.
5 Táim saor a measg na marbh, is fos
mar mharbh sa nuaidh gun deo,
Do sgathadh sios led làimh gu beachd :
snach cuimhnighthear ni 's mó.
6 Chuir tù me náitibh domhain, dorch,
san tslochd is ìsle 'tann.
7 Is chlaoidh tu me led shùmainnibh :
luigh ormsa tfearg gu teann.
8 Chuir tu luchd meólais fada uam :
's ro-sgretidh mise leó : Mar

Mar neach a mpríosun druidt' atàim,
nach féad me 'mach ni 's mò.
9 Do bhrígh mo thriobloid ta mo shùil
re caoi is brón do ghná :
Mo làmhan shìn me riot, a Dhé :
is ghairm me ort gach lá.

10 Do mhírbhuilte don dream ta marbh
a Dhè an taisbein thù ?
A nèirigh iad aníos arìs,
gu molfaid thu le cliù ?
11 Do thròcair is do chaoimhnas caomh
an bhfoillseochthar san nuaidh?
Ar tsìrinn ann an sgrios an bháis
le neach a ntiobhrar luadh ?

12 A mbì maoin eòlais ann san dorch
air tsheartibh mírbhuilteach ?
No mbì an tìr na díthchuimhn' fios
no beachd air tsìrentachd ?
13 Acht riotsa ghlaodh me, o mo Dhia:
gu moch théid murnaigh suas.
14 Dhia créud far theilg tu manam uait?
's fa bhfolchann uam do ghnùis ?

15 Táim ar mo chràdh, om òige nuas :
'taim dlú don bhàs 's do nuaidh
Ar bhfulang dhamhsa tuathbhas mòr,
atàim an iomcheist chruaidh.
16 Do imthigh thorum tsearg gu trom :
chlaoidh tuathbhas me do ghna.
17 Mar uisge chuaidh siad timchioll orm;
gam chuartachadh gach là.

18 Mo charaid chuir tu uam a bhfad,
sa mfear thug dhamhsa grádh :

Luchd

Luchd meolais mar a ngcèdn' atàid
an dorchadas na ntámh.

SALM LXXXIX.

ARd-ſinnam tròcair Dé do ſhior:
is fos do ni mi ſgèul
O àl gu hàl gu mairthanach
air tfìrinn cheart lem bhèul.
2 Oir dubhairt me, gu togbhar ſuas
do thrócair mhór do ſhior:
Is tfírinn cheart ſna neamhaibh árd
ſocruighear leat gu fíor.
3 Comhcheangal rinneadh leam gu dearbh
le ntí do roghnigh me:
Is mhionnuigh me gu fìrinneach
do Dháibhi mòglach fein.
4 Socruighidh me gu daingean buan
do ghinoil' is do ſhíol,
Do chathair-ríoghoil togbham ſuas
le honoir tre bhi ſior.
5 Molfidh na neamha árd gu binn
do mhìrbhuiltſa, a Dhè:
Is tfìrinn ann a ngcoimhthionol
do chloinne naomhtha fein.
6 Oir cia ſna neamhaibh choimeaſar
re Dia Jehobha mòr?
Cia nti ameaſg na ngcumhachdach
's coſmhuil re Dia na glòir?
7 A ngcoimthionol na naomh gu beachd
's cùis eagail Dia gun cheiſt:
Ard-urram o gach neach ma ngcuairt
dhò 's dleaſdanach a mfeaſt.
8 O Thighearn' is a Dhia na nſluadh,
cia ntriath ſin ann an neart Is

Is cosmhuil riot? ad tfírinn fos
gad chuartughadh gu beachd?
9 Ard-onfhadh cuain is fairge móir
's tu chuireas iad fuidh reachd:
A fúmainneadh 'ntra èirghios fuas,
do choifgionn tù le fmachd.
10 Mar dhuine buailt' a dol do néug
do phronnadh Rahab leat:
Do naimhde fgaoil tu as a chéil
led gháirden trèun 's led neart.

11 Is leatsa Dhè na flaitheamhnais,
's an talamh ta far bonn:
'S tu dhaingnigh fos an cruinne cé,
le a làn do thoradh trom.
12 A náirde deas is tuádh faraon,
do chruthighadh iad leat:
Sliabh Tábor agus Hermon árd
ad thainm bíd aoibhneach ait.

13 Ta agad gáirden cumhachdach:
atà do lamh ro-thrèun,
A Dhé ata do dheaslámh fos
ar árdughadh mar a ngcèdn'.
14 Mar áite támh dod chathair rìogh'
ta comhthrom agus ceart:
Biáidh tròcair agus fírinn fos
dol romh do ghnùis gu beachd.

15 Beannuight an fluadh a thuigeas fos
an fuaim ta aoibheach ait:
A nfolus glan do ghnúis, a Dhé,
fíor ghluaifidh iad gu ceart.
16 Ad thainms' ar feadh an lò do bhíd
gu haoibhneach mar bu chòir:

Is

Is ann a tfírentachd faraon
árduighthar iad gu mór.
17 Oir mais' is glóir an spionnaidh súd
is tus amháin a Dhè :
Ar nadharc ann do chaoimhnas caomh
àrduighthar leat gu trèun.
18 Oir se Jehobha Dia na mfeart
ar targaid is ar sgià :
Se nti ro-naomh sin Israéil
ar nàrdriogh is ar triath.

19 An taiseonadh sa nam sin fein
do labhair thu gu ceart
Red dhuine naomh, agus mar so
a dubhrais ris gu beachd,
Do leag is chuir me cuidiughadh
air ghaisgeach trèun na mbuadh,
Is dhárduigh me gu mór an neach
do thagh me as an tsluadh.

20 Bè Dáibhi neach a dfuaradh leam,
mo sheirbhiseach ro-chaomh :
Se sin a neach a dhearnadh leam
ungadh le m'ola naomh.
21 Is socruighthar mo lámh do shíor
gu dìleas daingean leis :
Do nî mo gháirden cumhachdach
a neartachadh le treis.

22 Le mac a nuilc nior chlaoidhar è :
a nàmh cho tog dheth cìos.
23 Luchd fhuath trom-bhuailtear leam:'s a
na shiaghnuis leagam síos. (námh
24 Acht biaidh mo thrócair maille ris
is mfirinn mar a ngcédn' :

Biaidh

Biaidh adharcſan a mainmſa fos
ar árdughadh gu tréun.

25 A làmhſan cuirſam annſa chuan,
's an ſrothaibh a lámh dheas.

26 Carraig mo ſhláinte, (deir ſe riom)
m'athair, 's mo Dhia, 's mo threis.

27 Mo chéidghin déanam dheth faraon:
thar rìoghridh os gach tír.

28 Mo chumhnant ſeasfidh daingean leis:
dhò coimhdam gràs do ſhíor.

29 Is bheiram ar a ſhliochd gu buan
gu mairfeadh ſe gu bráth:
'Sa chathair rìoghoil uaſal àrd
mar láethibh neamh do ghnà.

30 Ma ſé 's gu tréig a chlann mo lagh,
's nach gluais iad ann mo reachd:

31 'Sgu truaillig'har leo mo ſtatuin naomh,
m'iarrtas nach cum gu ceart:

32 Fioſruighidh me an ſin gu beachd
le ſlait a nègcoir chlaon,
A mpeacaidh fioſruigham 'san lochd
le ſgiùrſadh goirt faraon.

33 Gidheadh, gu tur mo chaoimhnas gràidh
cho bhuin me uaidh gun cheiſt:
Cho nfhulaing me gu mbréugnuighthar
mo ghealladh fíor a bhfeaſt.

34 Mo chomhcheangal cho bhriſfar leam
no ngcúnnradh rinn me ris,
'Sa mfocal do chuaidh as mo bhèul
a mfeaſt cho chaochail mis.

35 Aonuair do mhionnuigh me gu fíor
ſann ar mo naomhthacht fein,

Do

Do Dháibhi neach is òglach dhamh
a mfeaſt nach déanam bréug.
36 Bithidh a ſhliochd 's a ghinoil fos
ſìor-mharthanach gach ial,
'S a chathair rìoghoil bithidh ſí
a mfhiaghnuis mar a ghrian.
37 Is bithidh mar an ghealach ghlan
gu daingean buan do ſhíor :
's mar fhiaghnuis anns na neamhaibh ard
bhios tairis agus fìor.
38 Acht theilg tu uait is thrèig gu tur,
is ghabh tu gráin anois,
'S a neach ar chur tu tola naomh
do ghabh tu corrigh ris.
39 Comhcheangal tóglaich dhìlais fein
do ſgaoil tu e le tàir :
'S a choroin uaſal thruailligh'hadh leat,
ga theilgion ar an làr.
40 A ghàradh dìdin bhriſeadh leat :
's a dhaingneach láidir leag.
41 Mar chabhartach è,do luchd an róid:
da chomharſnaibh mar ſgeig.
42 Làmh-dheas a námhad thog tu ſuas:
uil' eaſcaird' rinn tu ait.
43 Do phill tu faobhar arm,ſan chath
nior thug tu dhòſan neart.
44 Choiſg thus a ghlòir:'s a chathair riogh'
do leag tu ſios gu lár.
45 Is aimſir óige ghearradh leat :
dſoluigh tu è le náir'.
46 Cia fhad, a Dhé, a mfolchann tu
thu fein, a choidhch' na ngciàn ?

An loiſg do chorrigh fos gu cas
mar theine laſrach dián ?
46 Tabhair ſanear is cuimhnigh fein
giorrad mo rè 's mo ló :
Crèud as far rinn tu clann na ndaoin'
mar dhíomhainas no cèo ?
46 Cia hè an fear a meaſg na mbeo,
a mbàs nach bhfaicfar leis ?
No anam fein o láimh na huaimh
an teaſairg ſe le treis ?
49 Ca bhfuil do chaoimhnas gràidh, a Dhé,
do thaisbein tu o thús,
Do mhionnuigh thu ar tfirinn cheart
do Dhaibhi chongbhail ſuas?
50 Cuimhnigh a Thighearna toibhem
do ſhearbhantadh gu lèir : (trom
Is mar do ghiúlan mis am ochd
maſladh a phobuil thrèin.
51 Ler thug do naimhde maſladh uadh
gun ádhbhar, Dhia na mfeart,
Ler mhaſluigh iadſan cèmana
na ti do ungadh leat.
52 Mòr-bheannuight agus cliùteach fos
gu rabh Jehobha trèun,
Gu ſíorruidh ſuthain fad gach ré.
Amen, agus amén.

SALM XC.

S Tu bionad comhnuidh dhùinn gach
O Thighearna na glòir. (linn,
2 Sol fan do ghineadh fos na cnuic
's na ſlèibhte beg no mór,
Sol dhealbhadh leat an talamh tì
no ngcruinne cè led neart ;

O bhithbhuantachd gu bithbhuantachd
is tusa Dia gu beachd.
3 Gu neamhni pillfar leatsa fos
an duine truadh da sgrios,
A deir tu fos, O chlann na ndaoin'
grad phillibh ar bhur nais.
4 Oir mile bliadhn' ad shealladh fein,
mar an la ndè atáid,
'Ntra thèid se thart: is amhluidh fos
mar fhoroir oidhch' do bhíd.
5 Do dhfuaduigh thus iad mar le sruth,
mar chodla táid no suain:
San mhaidin bithid mar a mseur
gu moch a déirighios suas.
6 Ar maidin briffidh roimhe bláth,
is fáfidh se gu hárd:
Re am a nfheasgair gearrthar è,
is feargidh air an lár.
7 Oir chaitheamh sinn led chorrigh ghèir:
chlaoidh tseargsa sinn gu tur.
8 Ar bpeacaidh dhíomhair, is ar lochd
an fealladh tèdain chuir.
9 Oir ann a tfeirg ar nuile làeth'
tàid teirachdain ma seach:
Is caithfar linn ar mbliadhna fos,
mar sgéul do innsadh neach.
10 Siad làith ar mbliadhna mar a ngcèdn'
tri fithchid bliadhn' sa deich,
'Sma dhéirigheas tre tuilleadh neart
ceithr' fithchid bliadhn' do neach,
Gidheadh ni bhfuil na nspionnad sùd
acht cràdh is cùradh gèur:

Oir ſgathar ſios gu healamh è,
is ſiobhlidh ſinn gu lèir.

11 Cia neach ga bhfuil deadh-thuigſ' is (fios
ar neart do chorrigh fein?
Is amhluidh fos mar theagal mòr,
ta laſair tſeirg da réir.
12 Déan teagaſg dhùinn a Dhé le beachd
mar áirfar linn ar láeth':
Do chum ar croidh' a ſhocrachadh
ar gliocas ceart gach trà.

13 O Thighearna Jehobha mhòir,
pill fein arís; cia fhad?
Fa thiomchioll ſtaid do ſhearbhantadh
gabh aithreachas gu grad.
14 O déan ar ſàſughadh gu moch
led thròcair chaoimh, a Dhè,
Do chum gu bithmid aoibhneach, ait
re fad ar lò 's ar ré.

15 Dèan ſubhach ſinn a réir na nlò
'ndo chràdh tu ſinn gu goirt:
Do rèir na mbliadhnaibh ud faraon
a bhfacamar an tolc.
16 Taiſbein dod ſhearbhantaibh do (ghníomh:
faiceadh a ngclann do ghlòir.
17 Is bithadh maiſ' ar Tighearna Dia
a dealradh oirn gu mòr,
Na gníomhartha do rinn ar làmh
ſocruigh iad oirn a Dhé:
Na gníomhartha do rinneadh linn
dèan daingean iad gu léir.

## SALM XCI.

AN neach ta 'ntàmh a nuaignidhas
na tí is àird atann,

Fuidh ſgàil a nuilechumhachtuigh
buan-chomhnuidh ní gach am.
2 Deiramſ' anois fa thiomchioll Dè,
mo thearmunn é, 's mo neart;
Mo dhaingneach: cuirfam dóchas ann
mo Dhia, ſe Dia na mfeart.

3 Gu dearbh o rib a nèunadair
do ní ſe fuaſgladh ort,
Is ní do ſhaoradh mar a ngcèdn',
on phláigh ta gràinoil goirt.
4 Le itach ní ſe tſolach fos,
biaidh tearbſa fuidh na ſgè:
Is fhírinn biaidh na targaid duit,
mar ſgè dod dhíon gach rè.

5 Cho bhí ort ogluidhachd fa chùis
a nuathbhais ann ſa noidhch':
No fòs fa chùis na ſoighde bhíos
a rith ar feadh an laoi:
6 Cho bhí maoin eagail ort don phlàigh
ta triall a ndorchadas;
No fós fa chùis a nuilc do bhíos
ma mheadhon laoi re ſgrios.

7 Biaidh mìle tuitam re do thaobh,
deich míle fós red dheis:
Acht olc dhíobh ſin cho dtig ad chòir
no mſagaſg dhuit a mfeaſd.
8 Amhàin led ſhùilaibh ſeallidh tù,
is bheir fadear le beachd:
Droch-dhíol is tuaraſdal na ndaoi
gun cheiſt do chítar leat.

9 Ar ſon gur ghabhadh leatſa Dia,
mar chomhnuidh dhuit gach am,

An

An Dia ud ta na thearmunn damh,
  se nti is àird atamn:
10 Aon-olc cho tèirigh dhuit: is pláigh
  dod thfárdoich cho dtig dlù,
11 Oir bheir se aithn' da ainglibh, chum
  ad ròid gu dionfid thu.

12 Is togbhidh iadsan thusa suas
  gu hàrd ar bharr a mbos':
Deagla gu buailte leat ar cloich
  aon-uair ar bith do chos.
13 Ar leomhan is ar naithir neimh
  gun dòruin saltrar leat:
Pronnfidh tu 'n dragun sios led chois,
  's an leomhan og led neart.

14 Do bhrìgh gur hionmhuin leisan me
  do dhéanam fuasgladh dhò:
Ar mainm do bhrígh gur heòlach é,
  àrduigham è gach lò.
15 Goirfidh se orm, is freagram é:
  na thriobloid bitham leis,
Onoir is urram bheiram dhó,
  is fuasglam air gu deas.

16 Le saoghal fad is marthanach
  sásigham é gu leòr:
Mo shláinte dhósan mar a ngcèdn'
  foillsighidh me gu mòr.

## SALM XCII.

BHeth tabhairt buidheachas do Dhia
  's ní sàr-mhaith maiseach è,
Bheth tabhairt cliù, o thí is àird,
  do tainmsa feadh gach ré:
2 Do chaoimhnas ann san mhaidin moch,
  bhith tric ga chur a ngcèill: 'S

air tſírinn ta neamh-mhearachtach,
gach oidhch' bhi dèanamh ſgéil.
Ar inneal ciuil na ntèuda deich,
is ar an tſaltuir ghrinn:
ar chláirſigh le guth fonnmhar árd
à ſhinnas ceol gu binn.
Oir tríd do ghníomharthas', a Dhé,
rinn tu me aoibhinn ait:
s ann a noibribh fòs do làmh
ním gáirdeachas gu pailt.
Do ſmuaintighſ' taid ro-dhomhain fos,
toibridh cia mòr a Dhé!
6 An tamadan cho tuig è ſo:
's cho neól don amhlair è.
7 'Ntra chinnas luchd na haingidhachd
aníos mar chinnas fèur,
Ntra bheithas fos luchd dèant' a nuilc
ag fás fuidh bhlàth gu léir.
Se ſud is deireadh dhoibh fadheoidh,
gu ſgrioſtar iad a bhfeaſt.
8 Acht thuſa, Dhè, gu ſíorruidh tá
árd-urramach gun cheiſt.
9 Oir féuch, do naimhde fein, a Dhé,
oir féuch, do naimhde fein,
Lán ſgrioſar iad: iomſgaoiltear fos
luchd aingidhachd gu léir.
10 Acht m'adharc togbhidh tuſa ſuas
mar adharc Buabhail árd:
Le hola ghloin neamhthruailligh úir
ungſuighear me gun cháird.
11 Ar meaſcairdibh do chì mo ſhúil
mo mhiann, is chluinn mo chluas

Mo lùdh ar luchd-na haingidhachd
am aghaidh d'èirghios ſuas.

12 Biaidh piſeach ar a nfìiren chóir
mar chrann pailm' ùrthur glas;
Mar Shèdar árd ar lebanon
a fás gu díreach bras.
An dream ta ar an ſuighachadh
an tigh 's a nàros Dè,
A ngcùirtibh greadhnach árd ar Ndia
ſíor-fhàſidh ſiad gach rè.

14 Sa nam a mbì ſiad aoſmhur lia
do bheir ſiad meas amach:
Is biaidh ſiad ſultmhur le deadh-bhláth
dhibh ſud gach uile neach:
15 Do chum gu ninnſid gu bhfuil Dia
ro chomhthromach is ceart:
Mo charraig è, 's ni bhfuil ann fein
aon-ègcoir no drochbheart.

## L A L M XCIII.

IS rígh Dia, ar a ſgedughadh
le mórdhalachd gach am:
Ta ar a ſgedughadh le neart,
ler chrioſruig'har é gu teann:
Do ſhocruighadh an cruinne cé,
nach gluaiſfar è a chaoidhch'.
2 Do chathair daingean ta o chian:
's thu fein gun cheann gun chrìoch.

3 Do thog na ſrotha ſuas, a Dhé,
do thog na ſrotha garg
A nguth: is thog na ſrotha ſuas
an tonna mòr is borb.
4 Is treiſe Dia ta ngcomhnuidh ſhuas
no fuaim na nuiſgeadh garbh: Is

Is treiſe Dia no ſúmainneadh,
is tonna cuain gu dearbh.
5 Atáid do theiſtas is do reachd
ro dhaingean agus fìor:
Ta naomhthachd iomchubhuidh ar do (theach,
a Dhé na mfeart, gu ſíor.
SALM XCIV.
O Dhia dar mbuin ceart-dioghaltas:
Jehobha neartmhur trèun,
Dar mbuin amháin ceart-dioghaltas,
gu dealrach nochd thu fein.
2 O bhreitheamh ceart na talmhan, déan
thu fein a thogbhail ſuas:
Is ìoc re luchd a nuaibhreachais
ceart-luaigheachd agus duais.
3 Cia fhad a nì luchd aingidhachd;
cia fhad, a Dhia, do nì
Luchd aingidhachd ùrgháirdeachas
le aoibhnas mór gun dì?
4 Cia fhad a bhrúchdar briáthra leò,
a teachd ar neithe cruaidh?
'Sa bheithas luchd na haingidhachd
re ràiteachas is uaill?
5 Bhris iad do ſhluadh gu mion, a Dhé,
is toighreachd chlaoidhd gu goirt.
6 Baintreabhach, coigridh, 's dilleachda,
ga marbhadh, is ga mort.
7 Deir ſiad gidheadh, cho lèir do Dhia:
is fos ni mò do nì
Dia Jacob ſud a thabhairt fa dear,
's ni ngcuir a mfeaſd a mpris.
8 O dhaoine brùidoil meaſg a ntſluaidh,
nois tuigibh agaibh pfein, H 2 Is

Is amadain, cia fhad do bhi's
  ſibh gabhail chugaibh cèill.
9 An neach do chuir ar faillen cluas,
  'mbí ſè gun chlaiſteachd ghèur?
An tí do dhealbh an tſúil faraon,
  nach hann dò fein is lèir ?

10 'N tì ſmachduigheas na fineachan,
  an neadh nach cronigh ſé?
An tì bheir eólus do gach neach,
  an neach gun eólus è ?
11 'Ar ſmuaintibh dhaoin' is fioſrach Dia.
  gur diomhain iad gu beachd.
12 Dhia, 's beannuight' iad a ſmachduig
  'the:g aiſgar as do reachd. (har leat,

13 Chum fois gu dtugan tuſa dhoibh
  O làethibh amhghair olc,
Gu nuig a nuair a ttochaltar
  do dhaoinibh daoi an ſlochd.
14 Oir Dia cho teilg ſe dheth a mfeaſd
  a phobul muinntireach :
'S ni mó no ſin do thrèigar leis
  'chaomh oighreachd charthanach.

15 Acht pillfidh breitheamhnas arís
  re fírentachd ar ais :
Biaidh luchd a chroidhe thrèimhdhirich
  ga leantuin ſùd gu cas.
16 Anaghaidh fos luchd déant' a nuilc
  cia dhéirghios leam a náird ?
Anaghaidh luchd na haingidhachd
  cia ſheaſas ar mo phàirt ?

17 Mar bithadh Dia Jehobha leam
  gam chuidughadh le buaidh :

'S

'S beg nach rabh manam bochd an tàmh
gu toſtach ann ſan nuaidh.
18 'Ntra dubhairt me, ata mo chos
ar ſleamhnughadh uam ſíos:
Do rinn do thrócair caomh, a Dhè,
an ſin mo chongbhail ſuas.

19 Ar bheth dom ſmuaintigh' iomarcach,
is lìonmhur ann mo chom,
Do thug do chomhfhurtachda 'nſin
ſólas do manam trom.
20 Aig cathair rìoghoil luchd a nuilc
a mbì comhchomunn leat,
Ta dealbh gu ſeólt a naimhleis mhòir
le ſtatuin agus reachd?

21 Anaghaidh anma 'nfhìrein chòir
tàid cruinnughadh gu dlú:
Do fhágail ris fuil neamhchiontach
le breitheamhnas nach fiù.
22 Acht Dia mo dhaingneach ſe mo Dhia
mo charruig díon gach lo.
23 Se dhíolfas orra ſud ar ais
Gach égcoir rinneadh leo,

A nſgathadh ſíos do nìtar leis
gu ceart na naingidhachd fein:
Is ní Jehobha mòr ar Ndia
a nſgathadh ſíos gu trèun.

## SALM XCV.

O Thigibh, ſinnamid do Dhia:
thigeadh gach neach gun cháird,
Do charraig tréun ar ſlánuigh' ſos
togbhamid iolach àrd.
2 Is ann na fhiadhnuis tiocſamid
le buidheachas gach lò: H 3 Tog-

Togbhamid ceol gu ſuilbhireach
ag ſeinn le Salmuibh dhó.
3 Is Dia ro-mhòr Jehobha tréun:
rígh mór os cionn gach dia.
4 Doimhnachd na talmhan ta na làimh
'ſ leis neart na ngcnoc 's na nſliabh.
5 Sé rinn an cuan ta farſing mór,
ta còir aig air is ſealbh;
'S an talamh tirim le na làimh
do chruthuigh ſè 's do dhealbh.
6 O tigibh agus ſlèchdamid,
is déantar cromadh linn:
Is air ar glúinibh tuitamid
don Dia a chruthuigh ſinn.
7 Oir ſe ar Ndia, is ſinn' a ſhluadh
do bheathuigh ſe mar thrèud;
Caorigh a láimh: ma èiſtar leibh
aniugh a ghuth gun bhréug.
8 Na cruaidhighar bhur ccroidhe leibh,
mar rinn ſan chomhſtribh dhian,
Mar rinneadh leibh ſan fhâſach chruaidh
gam bhuaireadh le bhur miann.
9 'Ntra dhfionn 's a dhearbh bhur ſinnſir
's mo ghníomh do chunnaic ſiad. (me,
10 An tál úd re dà fhichiod bliadhn'
chuir cámpar orm is éud;
Dubhram, gur pobul iad ga bhfuil
droch croidhe ſeachranach:
Is air mo ſhlighthibh riamh nior ghabh
ſiad eolus tìrinnach.
11 Da ndtug me fhein mo mhionnan mór
am fheirg 's am chorrigh ghèir:
Nach

Iach rachadh ſiad a chaoidhch' a ſteach
am ionad comhnuidh féin.

## SALM XCVI.

CAnùibh don Tighearn' òran nuadh,
gach aon tìr, canuibh dhò.
2 Sinnibh do Dhia; ainm beannuighibh:
nochdibh a ſhlàint' gach lò.
3 A meaſg na mſineach geintileach
ſíor-thaisbeinibh a ghlòir:
A meaſg na mpoibleach inniſibh
a mhírbhuilte ro-mhór.

4 Oir 's mór Jehobha Dia na mfeart,
's ionmholta feadh gach ré:
Is ádhbhar eagail é faraon
os cionn na nuile Dhée.
5 Oir ta ſiad, Dèe na ngeintileach,
na niodhola gu lèir:
Acht ſe Jehobha cruthuightheoir
na mflaitheas is na nſpèur.
6 Ard-onoir agus mórdhalachd
na fhiaghnuiſan atà:
Trèun-ſpionnadh agus maiſolachd
na theampul naomhth' a ghnà.
7 O fhineacha na mpoibleach mór,
tugaibh do Dhia na mfeart,
Tugaibh don Tighearn' úd faraon
glòir uram agus neart.
8 An ghlóir is cubhaidh fos da ainm
don Tighearna tugaibh uaibh:
Thigibh ga chúirtibh naomhth' a ſteach,
is tugaibh ofrail leibh.
9 Do Dhia Jehobha ſléchdaibh ſíos
a maiſ' a naomhthachd fein: Bi-

Biodh eagal oirbh, gach uile thìr,
na fhiaghnuisan gu lèir.
10 Abraibh 'measg fineach, gu bhfuil D
riaghladh mar righ gu beachd:
Buan-dhaingneochar an domhan leis:
ar dhaoinibh bheir breith cheart.
11 Biodh aoibhnas ar na neamhaibh ar
is biodh an talamh ait:
Béicadh an cuan gu farumach,
's gach lán atann gu pailt.
12 Biodh aoibhnas ar an mhachair fos,
is ar gach nì atann:
An sin biaidh aitas ar gach coill,
is ar gach craobh is crann.
13 An láthair Dhè; oir ta se teachd,
oir ta se teachd gu seth
Ar ttalamh chum gu déanta leis
ceart-bhreitheamhnas sa leth:
Le ceartas maith do bheir se 'ma h
breith ar a chruinne ché,
Bheir ar a phobul breitheamhnas
le fírinn fiorghlan rè.

SALM XCVII.

JEhobha mòr sè ta na righ,
biodh aitas ar gach tìr:
'Sar oilenibh ta lìonmhur ann
biodh gáirdeachas gu léir.
2 Ta nèulla tiugh is dorchadas
fa thimchioll ar gach leth:
Se 's comhnuidh fos da chathair-rìogh'
deadh-chorum is ceart-bhreith.
3 Ta teine roimhe millteach mór
a gimtheachd ar gach áird,
Ler

Ler loisgfar suas gu lasarach
a naimhdesan fa ngcuairt.
Le solus glan a dhealanuigh
dhealruigh an cruinne cé:
Chonnairc an talamh sud gu dearbh,
do chlisg is chriothnuigh sé.
Na cnuic, an láthair Dhia na ndùl,
do leagh siad as mar chèir:
Roimh ghnùis árd-rígh na talmhan tí,
do leagh siad as gu léir.
6 Cuirfid na neamh' a cheart a ngcéill:
is chí gach sluadh a ghlòir.
7 Do íomhaig~hibh ghrábhalt' mèads' a
gu raibh dhoibh amhluadh mór,(chrom
Ta dèanamh bóst is ráiteachas
as iodholaibh nach fiù;
Gach uile Dhée a bhfuil sibh ann,
slèachdibh do Dhia na ndúl.
8 Do bhi ar Sion aoibhnas mór
sa nuair a chual sí é,
Rinn inghein' Jùda gàirdeachas:
fad bhreitheamhnais a Dhè.
9 Oir tá tu, Dhia Jehobha, árd
os cionn gach uile thír:
Tá tu ar hàrdughadh gu mòr,
os cionn gach dia gu lèir.
10 Sibhse ler nionmhuin Dia gu caomh,
fuathuighibh olc a chaoidhch';
Anam a naomh fíor-choimhdidh se:
saoridh o láimh na ndaoi.
11 Cuirfar mar phòr gu frasach pailt
solus do nfhírenach:

Is aoibhnas fos, don druing atá
na ngcroidhe trèimhdhíreach.
12 Biodh aitas oirbh an Dia na glóir,
O fhìreuna gu lèir:
Is tugaibh buidheachas do Dhia,
re cuimhn' a naomhthachd fein.

SALM XCVIII.

O Sinnibh òran nuadh do Dhia
'rinn bearta mìrbhuilteach:
Sí dheaſlàmh fein 'sa gháirden naomh,
thug dhóſan buaidh amach.
2 Do thaisbein Dia gu follaſach
'fhurtachd ſa ſhláinte mhòr:
A bhfiaghnuis geintlach dfoillſighſe
'fhìrentachd fein gu leòr.
3 Chuimhnigh ſe fhírinn is a ghràs
do theaghlach Iſraèil:
Is ſlàint' ar Ndia do choncadar
gach iomall tìr gu lèir.
4 Do Dhia Jehobha togaibh ſuas
àrd-iolach ait, gach tìr:
Togaibh bhur guth: biobh ſubhach fos
is ſinnibh moladh fíor.
5 Do Dhia Jehobha mór na mfeart
ſinnibh ar chlàirſigh ghrinn:
Le cláirſigh (deiram) ſinnibh dho,
le guth na nſalm gu binn.
6 Le fuaim an tormain ſinnibh dhó,
's le guth na trompait àird:
Do Dhia an tárd-rígh ſinnibh fos,
le iolach ait gun cháird.
7 Bèacadh a nfhairge mhòr gu borb,
's an làn atann le chèil.

An domhan, is gach dùil ata
a ngcomhnuidh ann gu léir.
Buaileadh na tuillte mhòr a mbos' ;
's na sléibhte biodh siad ait.
An làthair Dhé, oir tà se teachd
ar talmhain thabhairt ceart:
Le ceartas maith do bheir se 'mach
breith ar an chruinne chè,
Bheir ar a phobul breitheamhnas
le corum fíorghlan rè.

## SALM XCIX.

TA Dia na ríogh, is criothnighadh
gach uile shluadh ar bith:
Se shuighas edar Chèrubnibh,
biodh ar an talamh crith.
2 An Sion ta Jehobha mòr,
is árd os cionn gach sluaidh.
3 Tainm mòr ro-uamhunn molfar leo:
oir ta se naomhth ren' luadh.
4 Is toigh le neart an rìgh ceart-bhreith:
's tu shocruigheas an cheart:
Ann Jácob breitheamhnas is còir
cuirfidh tu ngnìomh gu beachd.
5 Ar Ndia Jehobha àrduighibh:
is slèchdibh dhò gu caomh
Ag stòl a chos gu huramach:
oir ta se fein ro-naomhth'.
6 Aron is Maois' na nsagarta,
bhi Samuel ann san dream
Do ghoir ar ainm: do iarr siad Dia,
fhreagar se iad san nam.
7 A mpilar neoil gu-grásmhur caoin
do labhair eisan reo;

Na ſtatuin naomhth' do thug ſe dhoib
'ſ a theiſtas choimhdeadh leo.
8 Jehobha Dhia, do fhreagrais iad:
'ſ tu 'nDia do mhaith an lochd,
Ged' dhearnais orra dioghaltas
ar ſon a naſinntleachd.
9 Ar Ndia Jehobha árduighibh,
is ſlèchdibh dhó do ghná
Sann aig a thulach naomhtha fein:
oir 'ſ naomhth' ar Ndia gu bráth.

## SALM C.

TOgadh gach tìr árd-iolach glaoidh,
do Dhia Jehobha mór.
2 Tigibh, is dèanuibh ſeirbhis ait,
na lathairſan le ceol.
3 Biodh agaibh ſios gur eiſan Dia,
ſe rinn ſinn', 'ſ cho ſinn fein:
A phobul ſinn', 'ſ a chaorigh fos
dhinaltradh leis gu lèir.
4 Thigibh anois le buidheachus
na gheatibhſan a ſteach,
Is thigibh fos le moladh mór
a ngcúirtibh naomhth' a theach:
Is tugaibh dhó mór-bhuidheachus,
ainm beannuighibh gu binn.
5 Oir Dia ta maith, ta thròcair buan;
is fhìrinn feadh gach linn.

## SALM CI.

BReith-cheart is trócair canfar leam:
Dhé, ſinnam dhuit le ceol.
2 Is iomcharam me fhein gu glic
ar ſlighidh fhoirfe chòir,

Cia

Cia uair dom ionnsidh thiocfas tù,
o Thighearna na mfeart?
A steach am fhárdoich gluaisfidh me
le croidhe fiorghlan ceart.

3 Fa chomhair fos mo shúile fein
ni ngcuirfam olc a bhfeasd:
Obair luchd saobhidh 's fuathach leam,
's ni nleanann riom gun cheisd.
4 An croidh' ta iargolt ainmeineach
uam triállidh se a ngcèin:
Eólas no furan ar an daoi
a chaoidhch' ni ngcuirfam fein.
5 'Nti cùl-bhéum bheir da chomharslom sgriosfam è gun chàird; (nach,
An croidhe borb, nior fhuilgam è
no neach a sheallas árd.
6 Biaidh m'air' ar fìreuna na tír,
gu gabhuid comhnuidh leam:
An tí bhios foirse glán na bhéus,
se 's óglach dhamh gach am.

7 Fear déanta ceilg is meallltairachd,
am theach ni ngcomhnuid'hann se:
Am làthair, neach a labhras brèug
gu buan cho nfhuirigh è.
8 Lom-sgriosfidh mise fos gu moch
gach droch-dhuin' as an tír,
Chum luchd a nuilc a sgathadh as
o chathair Dhè gu léir.

## SALM CII.

RE murnaigh èisd, Jehobha righ:
is rigeadh ort mo ghlaodh.
2 Na foluigh uam do ghnùis san lò
thig triobloid orm gach taobh, Sa-

San ló a ngairmam ort gu gèur,
crom chugam fein do chluas;
Is freagair me gu dethfireach,
ag furtachd ar mo chruas.

3 Do bhrìogh gu bhfuil mo láeth' mar
ag teirachdain do ghnà : (cheo
Mar lic an tinntein ſamhluidh ſin,
mo chnàmha loiſgt' atà.
4 Trom-bhuailte tà mo chroidhe bochd,
is ſhearg ſe mar a mféur ;
Ionnus gur dhearmaid me gu beachd
greim arain chur am bhèul.

5 Fa ghuth mo chaoi, mo chnámha lean
rem chraicionn fein gu teann.
6 Mar phelican ſa nfhàſach me ;
'ſ mar choileach-oidhch na mbeann.
7 Re faire 'táim gu furachair,
is coſmhuil me do ghnà
Re gealbhonn beg na aonar fos
air mullach tigh' atá.

8 Re fad an lò mo naimhde garg
gam mhaſlachadh atáid :
San dream ata ar boile riom
am aghaidh mhionnuigh ſiad.
9 Lem dhéuraibh chomuſg me mo
mar aran díoſam luaith. (dheoch:
10 Tre laſan tſeirg'; oir thog tu me
is leag tu 'ris gu truadh.

11 Mar ſgáil, do chlaon mo láethe ſìos:
is ſhearg me fhein mar fhèur.
12 Acht mairfidh tus, a mfeaſd, a Dhé:
'ſ do chuimhne fein gu ſìor.

13 'Nois

13 'Nois éirghionn tu do dhéanamh gràs
ar Sion fein gu dlù:
Oir am a cabhair ta ar teachd,
ſe 'ntam a dhórduigh thú.

14 Oir tòglaich táid ag gabhail tlachd
da clochaibh ſùd gach uair,
Ta deadh-thoil aig do ſhearbhantadh
dà luaithreadh is da hùir.

15 Mar ſin biaidh ar na fineachan
eagal roimh ainm an triath:
Is air gach rìgh ar talamh tà
biaidh roimh do ghlòirſa ſiamh.

16 'Ntra thogbhar Sion ſuas le Dia,
taisbeanar é na ghlóir.

17 Urnaigh na mbochd bheir ſé fa dear,
's cho diùlt ſe iad le tàir.

18 Do nàl atà re teachd nar déigh,
ſud ſgrìobhthar dhoibh gu beachd:
'San drong do ghinear o ſo ſuas,
molfidh ſiad Dia na mfeart.

19 Oir damhairc ſe anuas gu beachd
o áird a naomhtheach fein:
Is ar an talamh damhairc Dia,
anuas o neamh na nſpèur.

20 Gu ccluinnfeadh oſnaigh gearanigh
an phrìoſunaigh ta 'nſàs:
Chum fuaſgladh ar an druing atá
ar 'nòrdughadh chum báis:

21 An Sion chum gu cuirſidh ngcéill
ainm uaſal árd ar Ndia,
'Sgo ninnſid ann Jeruſalem
moladh is cliú an triath.

22 An tan a bhios na poibleacha-
ar cruinnachadh le chèil:
'S gu feirbhis Dé 'ntra thionolar
na rìoghachda gu lèir.

23 San tfhlighidh agus ann fan ròd
mo threoir do lagadh leis:
Mo làeth' do chuir a ngiorrad fos.
24 's mar fo do labhair mis,
Mo Dhia, na glacar me le bás
fa thimchioll leth mo lá;
O aois gu haois gu marthanach,
do bhliadhnuidhf' buan atá.

25 Deadh bhunaite na talmhan tí
o chian do leagadh leat:
Is fiad na neamha fìorghlan àrd
oibridh do lámh gu beachd.
26 Biaidh tusa buan is marthanach,
théid iadsan thart le chèil,
Biaidh iadsan fos ar teirachdain
mar ghiobal fean gu léir:

Féuch claochluigh tu mar thrufcan iad,
is claochluig̃har iad gun cheifd.
27 Ta thus amháin gun chlaochlug̃hadh
's do bhliadhna buan a bhfeafd. (ort,
28 Biaidh clann do fheirbhifeach a Dhè
marthanach buan do ghná:
Is ann a tfiaghnuis focruighthar
a nginoilfan gu bráth.

SALM CIII.

O Manam, beannuigh thus anois
an Dia Jehobha mòr:
Molfadh gach nì ta ntaobh ftigh dhiom,
ainm naomhtha mar is còir.

2 O manam, beannuigh fein anois
Jehobha mòr do Dhia:
Na dìchuimhnigh gach tiodhlaichte
do dheònuigh dhuit an triath.

3 Se mhaithios duit gu gráſmhur caoin
gach peacadh ionnad fein:
Se bheir dhuit ſlàint', is furtachd fos
o teaſlaintibh gu léir.

4 Do bheatha fos o ſgrios an bháis
ſé dhfuaſglas duit gu pailt;
Se chrùnas tù le coroin gráidh,
's le tròcair chaomh gun airc.

5 Le mhaitheas is le thiodhlaicthe
ſár-líonidh ſè do bhèul:
As gu bhfuil tóig' ar nuadhachadh
mar iolair luath na nſpéur.

6 Ar ſgá na muinntir ùd, atà
le foirneart ar a ngclaoidh,
Ceartas is breitheamhnas faraon
ſe Dia dhoibh ſùd do ní.

7 Do Mhaois an neach budh ſhearbhant
a ſhlighe chuir ſe ngcèill: (dho,
Is mar a ngcèdn' a ghníomhartha
do chlannibh Iſraèil.

8 Ta n Tighearn' iochdmhur, tròcaireach,
's mall fhearg, 's is pailt' a ghrás.

9 Cho bhí ſe tagradh rinn do ſhíor:
's ní nglèidh ſe fhearg gu bràth.

10 Do rèir ar bpeacaidh iomarcach
nior rinn ſe dioghaltas:
'S cho dtug ſe luigheachd dhúinn, a rèir
ar ccionnt' is eaſaontas.

11 Oir

11 Oir mar os cionn na talmhan tà
na ſpéuran àrd gach ré:
Is amhluidh ſin ta thrócair mòr
don druing da neagal é.

12 Mar ta a nàird a noir ſa niar
a gabhail fad o chéil:
'S comhfhad a chuireas Dia na ngrás
ar bpeacaidh uainn' gu lêir.
13 Amhluidh mar ghabhas athair dáimh
is truas da leanbaibh maodh:
Mar ſin da fhíor-luchd-eagail fein,
Dia gabhidh truas gu caomh.

14 Oir 's aithne is a 'ſléir do Dhia
ar cruth 's ar dealbh gu ceart:
Gur duſlach talmhain ſinn' ar fad,
is cuimhne leis gu beachd.
15 An duine truadh, atáid a làeth,
amhluidh mar fhéur a ghná:
Mar bharr na luibh' ar mhachair' fos,
ata ſe fàs fuidh bhláth.

16 Oir gabhidh thairis oſag ghaoith,
's cho bhí ſe idir ann:
'S ni fhaicear é ſa nionad ùd
a nraibh ſe fás gu teann.
17 Acht mairfidh tròcair' Dé gu ſíor
don druing da neagal é,
Is fos do chloinn a ngcloinneſan
biaidh fhìrentachd gach rè:

18 Don aitam ùd a chumas ris
an cumhnant rinn ſe reò:
S do ndruing a chuimhnig hios aitheanta
do chum gu déant' iad leò.

19 Do

9 Do ſhocruigh Dia 's na neamhaibh
a chathair fein gu tréun : (árd
'a 'rìoghachdſan a nuachdar fos
os cionn gach ní fuidh nghrèin.
10 Síor-bheannuighibh Jehobha mòr,
o aingle trèun an neart,
Ta déanamh iarrtais mar is coir:
a gèiſdachd re na reachd.
20 Gach uile ſhluadh a bheanas dò,
beannuighibh Dia anois :
A ſhearbhanta ler gcoimhlíontar
gach nì is toileach leis.
21 Uil' oìbridh, feadh a thighearnais,
a rinneadh leis an triath,
An rígh Jehobha beannuighibh ;
o manam, beannuigh Dia.

## SALM CIV.

O manam, beannuigh thuſa Dia ;
mo Dhia,'s tu 'ntriath ro-mhòr :
Ata tu ar do ſgedughadh
le honoir is le glòir.
2 Do chuir tu ſolus dealrach glan,
mar thruſcan umad fein :
Do ſhín tu 'mach 's do ſgaoileadh leat,
mar chùirtin neamh na nſpèur.
3 Sailthein a ſheomruidh leagadh leis
ar uiſgibh do bhi fuidh ;
Mar charbad rinn na nèulla tiugh,
's é rith ar ſgiathaibh gaoith.
4 Se fein a rinn na haingil fos
na nſpioraid láidir thréun :
Se rinn na nteine laſardha
a mhiniſdridh da rêir.

5 Is Bunaite na talmhan leis
ar ſocrachadh ata:
Do chum nach gluaiſt' as ionad é
a chaoidhch' na ngcian gu bràth.
6 Do dhfoluigh tu le doimhneachd è,
amhluidh 's gu b'ann le brat:
Os cionn na mbeann 's na ſléibhte àrd
na huiſgeacha do ſtad.

7 Ar gcluinntin doibh guth tachmhaſait
do imthigh iad gu cas:
Is fos re guth do thoirneanigh
le deithfir theith ſiad as. (ſuas
8 Re taobh na mbeann do chuaidh ſiad
's chuaid ſios ar feadh na ngleann,
Gu nuig an táit' a dórduigh tu
's do ſhocruigh dhoibh gu teann.

9 Do chuir tu rompa críocha buan
nach reachaid thart anunn:
Deagla gu pilleadh ſiad aris
dfolach na tír le tuinn.
18 Cuirfidh ſe 'mach na toibreacha
ar feadh na nglac 's na ngleann,
Ata gun tàmh le nſrothaibh bras
a rith ar feadh na mbeann.

11 Do bheathach ibh an mhachair' fos
deoch bhèirid dhoibh ren' òl:
'S na haſſail fhiaghigh coiſgfidh ſiad
an tart 's a níotadh mòr.
12 A mſagaſg dhoibh nì eoin na nſpéur
tigh clùmhar tàmh dhoibh pfein:
Is edar ghèugaibh cuirfar leo
a nceileir binn a ngcèill.

13 Uiſguighidh

3 Uisguighidh sè o shheómraibh àrd
na beanntidh mhòr gun tàmh:
Bithidh an talamh ar a dhìol
le toradh gnìomh do làmh.
14 Bheir se ar féur bheth fás don spréidh,
's ar luibh bheth fàs gun sgíos
Do dhaoinibh, chum gu dtugadh siad
on talamh biadh anios:

15 Is fíon a chuireas croidhe dhaoin'
ar ghean 's ar subhachas,
Is ola fos do nì a ngnùis
gu dealrach glan le mais':
Sè bheir dhoibh aran mar a ngcédn'
'fhreasdal a mféim gu leòr,
A ngcroidhe dhaoin' a chuirfas neart
le meisnigh mhaith is treoir.

16 Ta craobhan Dè ro-làn do bhríogh:
siad Sèdair Lebanon,
Na craobhan ud do phanntuigh sé,
's a shuighigh ar a mbonn:
17 Is bithidh neid sa nionad ùd
aig èunlaith luath na nspèur:
Na craobhan giumhais, aig an storc
mar ionad tàmh dhi fein.

18 Na fiadh-ghabhair, a mbeanntibh àrd
an tearmunn fein do leag;
Biaidh coinein bheaga mar a ngcèdn'
a ngcomhasaibh na ncreag.
19 Do dhòrduigh sè an ghealach fos
gu sgarachduin na ntrà:
Ta eolus ro-mhaith ag a ghrèin
mar luighas í gach là.

20 Do

20 Do nitar leatſa dorchadas,
is thig a noidhch' gu grad :
An ſin biaidh beathuigh állt' na coill
a dol amach ar fad.
21 Re bèacadh biaidh na leomhain òg
a giarridh cabhartaich,
Is bithidh ſiad a giarraidh bìdh
ar Dhia ro-chumhachdach.

22 An ſin 'ntra dhéirighios an ghrian,
nìd cruinneachadh le chéil,
Gu huaigneach luighidh ſiad a ſtigh
na ngaradh dìdean fein.
23 Is théid an duine mach an ſin
ga obair mar is còir,
Is leanaidh ſè gu dìchiollach
a ſhaothair gu tràthnón'.

24 Ca lìonmhur toibridh mòr, a Dhè!
a ngliocas rinn tu iad :
An talamh lè do ſhaidhbhrios mór
ta lán ar fad 's ar lèud.
25 'S an cuan ta farſing mór, ann 'bhfuil
gach nì a ſhnàigios ann,
'S na beathuigh edar bheg is mhòr,
gun orra cunntas ceann.

26 Ta loingas ſiobhal ann gu tiugh ;
's an Lebhiàtan mòr,
A bhéiſt do dhealbhadh ádhbhoil leat
re mirag ann le treoir.
27 Na ſlòigh ùd uile tàid, a Dhè,
a feitheamh ort do ghná :
Do chum gu dtugadh tu dhoibh biadh
da ngconbhail beo gach trá.

28 Na

28 Na bheir tu dhoibh ad thoirbheartas
  ga thionol ſúd atáid :
'N tra dhfoſglas tu do lámh gu pailt,
  le maith ſàr-lìonfar iad.
29 Ar folach dhuit do ghnùis arìs,
  thig cabhag orr' ar fad ;
Eugfuid, tra bheir tu aſt' an deo,
  pillfid ren ùir gu grad.

30 Do ſpiorad fein da ngcruthughadh,
  'rìs cuirfar leat amach :
Is aghaidh fos na talmhan tì
  nuadhuighidh tu le dreach.
31 Biaidh glóir an triath ro-mharthanach
  ar feadh gach linn a mfeaſd :
Is ní Jehobha gàirdeachas
  na ghníomhartha gun cheiſd.

32 Ar fealltuinn ar an talamh dhò,
  críothnuighidh ſè gu grad :
'N tra bheanas é re ſlèibhtibh àrd,
  biaidh deatach dhìbh ar fad.
33 Do Dhia Jehobha ſinnam ceòl
  a ngcion a bhìos me beo :
Is bheiram moladh mòr dom Dhia
  re fad mo ré 's mo ló.

34 'S ro-mhilis blaſt' mo ſmuaintighſ'
  bíom ait an Dia do ghná. (air,
35 Gu dtigeadh ſgrios ar peacachaibh
  'mach as an tír gu bráth,
'S nior raibh na haingidh ann ni 's mo :
  o manam, moladh ſinn
Do Dhia Jehobha; molibh Dia
  le haleluja binn.

SALM

O Tugaibh buidheachas do Dhia,
air ainmsan goiribh pfein :
Is cuiribh fos a ghníomhartha
a measg na nsluadh a ngcéill.
2 Sinnibh do Dhia Jehobha mòr,
sailm sinnibh dhò gu binn,
Is airisibh gu hiomlan fos
na mírbhuilte do rinn.

3 As ainm ro-naomhthasan faraon
déanibh deadh-uaill is glòir,
Biodh gàirdeachas ar croidh' an druing
'dhiarras Jehobha mór.
4 Iarribh Jehobha mòr na mfeart,
iarribh a neart do ghnà :
A ghnùis ta gràsmhur fabhorach,
síor-iarribh í gu bràth.

5 Cuimhnighibh fos na mírbhuilte,
do rinneadh leis gu tréun ;
A ghníomhartha ro-iongantach,
is breitheamhnais a bhéil.
6 O sibhs' a ghinoil Abraham
deadh-òglaich dileas Dè :
Sibhse chlann Jacob mar a ngcédn',
do roghnuigh se dho fein.

7 'S eisan ar Tighearn' is ar Ndia,
Jehobha mór gu fíor :
Ta bhreitheamhnais ro-chomhthromach
ar sgaoileadh feadh gach tír.
8 Do chuimhnigh se gu síorruidh buan
a chobhenant gu beachd :
'S an focal fos a dórduigh sé
do mhíltibh àl re teachd.

9 An

An comhcheangal do rinn se fein
re Abraham gu caoin,
9 a mhionna thug se le na bhéul
do Isaac caomh saraon;
10 Is amhluidh sin do Jácob fos,
dhaingnigh se é mar reachd;
Iar chobhenant bhi síorruidh buan
do Israèl gu beachd;

11 Ag ràdh, Tìr Chánàan bheiram dhuit,
mar chrann bhur noighreachd fein:
12 Ar bheth dhoibh tearc,'s na mbuidhann bhig,
's na ngcoigcrich innt' gu léir.
13 Is ar bheth dhoibh ag imtheachd fos
o thír gu tìr gun tàmh;
Ag triall feadh sluaidh is rìoghachda
nach fac siad roimhe riamh:

14 Nior leig do dhuin' a ngortachadh,
acht, smachduigh as an leth
Mór-rìghridh neartmhur cumhachdach;
ag ràdh mar so gu seth,
15 Fèuchaibh nach bean sibh ris an dream
do ungadh leam gu caomh;
Is fos na dèanuibh cron ar bith
no lochd ar mthàighibh naomhth'.

16 Do ghairm se gort' asteach don tìr:
is lorg an árain bhris.
17 Acht chuir se Joseph rompa síos,
'reicadh mar thràill gun fhios.
18 Le gèimhlibh dhiothchuinn siad a chos,
Luigh se a niárann teann.
19 Gu nuig a dtánig focal De;
do dhearbh sud è sa nàm.

20 Do chuir an righ fios air an ſin,
is dfuaſgail air gu caoin :
Seadh uachdran mór na mpoibleacha,
is leig ſe é ma ſgaoil.
21 Is ar a theaghlach thug ſe dhó
árd-uachdranachd gu lèir :
Ard-mhaig̃niſtarachd a ſtórais mhòir,
do thug ſe dhó da rèir.

22 Do cheangal rèir mar chìtſe dhó,
árd-phrionnſuidh mòr na tír :
'S gu dtugadh ſé da ſheanoiribh
teagaſg ar ghliocas fíor.
23 Do rìoghachd mhór na Héipht an ſin
do thànig Iſraèl,
Do bhì ar chuairt an talamh Cham
Jácob 'ſa ſhliochd le chèil.

24 Do rinn ſe phobul fein an ſin
lìonmhur gu hiomarcach,
Is ni bu treiſe rinn ſe iad
ná 'n naimhde mìrunach.
25 A ngcroidhe ſud do iompoigh ſè
thab̃hairt fuath da phobul naomhth'.
'Sgu buineadh ſiad gu fealltach olc
re ſhearbhantibh ro-chaomh.

26 An ſin do chuir ſe òglach Maois,
Aron do thagh ſe fein.
27 Nochd ſiad a chomhãrtha mirbhuilteach
an talamh Cham gu tréun.
28 Duibhre do chuir, ler dhorchadh iad
'ſdo ſhreagair ſiad a ghuth.
29 Diompoigh gu fuil a nuiſgeacha,
'ſdo mharbh ſe ntiaſg na nſruth.

30 I

Is loſgainn ann an líonmhuireachd
do bhrùchd an tìr amach,
ı fárdochibh an rìghridhſan
'ſ na nſeómrachibh aſteach.
Ar iarrtas thánig iomdha gné
do chuileoguibh gu grad :
míola líonmhur mar a ngcédn'
na ncórſaibh pſein ar fad.
Ar ſon na fearthuinn thug ſe dhoibh
cloichſhneachd gu fraſach gèur,
laſair theine dhealanigh
ar feadh na tìr gu lèir.
3 Na craobhan fíon, is fíguis fos
do bhuaileadh leis gu trom ;
o bhriſeadh agus rèubadh leis
gach crann do bhi na mſonn.
4 Do labhair ſe, is thánighdar
locuiſt gu lìonmhur ann,
ına Caterpiller iomarcach,
gan orra cunntas ceann.
5 Gach luibh ſan tìr do íoſadh leo:
do ìoſadh leo gach meas.
6 Bhuail ſe gach céidghein ann ſan tír:
toſach a mbrìogh 's an treiſ'.
7 Le hòr 'ſle hairgiod thug ſe 'mach
a phobul fein gun dí:
S ni raibh na ntreabhuibhſan ar fad
neach eaſlainteach gun chlì.
38 Budh ſhubhach leis na Hèiphtachibh
'ntra chuaidh ſiad uadh amach :
Ar ſon gur thuit a neagalſan
orra gu huathbhaſach.

39 Néul os a ngcionn do ſgaoil ſe 'mach
mar bhrat no cùirtin mór:
Le teine mar a ngcèdn' ſa noidhch'
thug ſolus dhoibh gu leòr.
40 Do iarr an ſluadh, is thug ſe dhoibh
na gearragoirt gu pailt:
'S le haran neamh o ſpéuraibh árd
thug dhoibh an ſáith gun airc.

41 Do ſgoilt ſe charruig, bhrùchd amach
na huiſgeacha gu leòr:
'S na háitibh tartmhur bhîd a rith
amhluidh mar abhann mhór.
42 Ar ſon gur chuimhnigh ſe an ſin
'fhocal 'ſa ghealladh naomhth',
Agus Abraham mar a ngcèdn'
a ſhearbhant díleas caomh.

43 Is uime ſin do thug ſe 'mach
a ſhluadh le haoibneas mòr:
A naitam ùd do roghnuigh ſè,
le gàirdeachas is ceól.
44 Is fearann fos na ngeintileach
thug dhoibhſan Dia na ndùl:
Is mheal ſiad mar a noighreachd fein
ſaothair an phobuil ùd.

45 Do chum gu dtugadh iad ſa dear
a ſtatuin mar is cóir,
'S go ccoimhdeadh iad a reachd faraon.
Molaibhſ' Jehobha mór.

SALM CVI.

O Tugaibh moladh mór do Dhia,
is buidheachas faraon,
Oir ta ſe maith, mairfidh gu bráth
a thrócair ghráſmhur chaoin.

2

2 Gnìomhartha tréun Jehobha mhòir
cia dhfèdas char a ngcèill ?
Cia dhfèdas fos a chliù ro-mhór
a thaisbeineadh gu lèir?
3 'S beannuight' an aitam ùd gu beachd
a choimhdas breitheamhnas,
'S a neach ú ! fos do ní gach uair
ceartas is ionracas.
4 Dhia, cuimhnigh ormſa, leis an ghràdh
thug tu dot phobul fein,
O thig led ſhláinte ſhólaſaich
dam fhioſrachadh a mſhèim:
5 Gu bhfaicſainn maith do dhaoine taght',
's gu dèanainn aoibhnas mór
Na naoibhnas ſúd : 's le toighreachd fein
gu dèanainn uaill is glóir.
6 Do pheacuighmar ler ſinnſiribh :
is fos do rinneadh linn
Mòr-chionnt' ad haghaidh fein, a Dhè,
gu haingidh pheacuigh ſinn.
7 Nior thuig ar ſinnſira gu ceart,
do bhearta mírbhuileach
A rinneadh leat a ntìr na Hèipht'
gu trèunmhur cumhachdach;
Is líonmhuireachd do thròcair chaoimh
nior chuimhnigh ſiad gu truadh:
Acht aig an mhuir do bhroſnuid è,
re cois na fairge ruaidh.
8 Acht, theaſairg ſe gu tèaruint iad
ar ſgá dheadh ainme fein ;
Do chum gu nochdfadh è mar ſin
a chumhachda ro thrèun.

9 Do leig se mach gèur achmhasan
ler thiormuigh an muir ruadh ;
Is stiúr se thríd na ndoimhneachd iad;
mar thríd a nfhásaich chruaidh.

10 O làimh na tí thug dhoibhsan fuath,
dfuasgail se phobul fein:
'S o láimh an náimhde mírunach
do shaor se iad gu tréun.
11 Is dfoluigh uisg' a neascairde :
nior dfhan siú aon dibh beò.
12 Chreid iad ann sin a bhriàthrasan :
's a chliù do shinneadh leò.

13 Ar dearmad leigadar gu cas
a ghníomhartha ro thrèun :
Nior fhanadar gu foighidneach
re chomhairl' eagnaidh fein :
14 San fhásach ghlac miann cíocrach iad:
'nsin bhuair siad Dia gu luath.
15 A niarrtas thug se dhoibh ; acht chuir
caoil' ar a nanam truadh.

16 San champa ghabh siad formad mòr
re Maois' an duine caomh :
'S re Aron neach a roghnuigh Dia
dhó fein na shagairt naomhth'.
17 An talamh dfosgail se a bhèul,
'shluig Datan síos gu grad :
Buidhann Abìram mar a ngcèdn'
do dhfoluigh se ar fad.

18 Is fos ameasg a ngcuideachdsan
do las an teine teth ;
Is loisg an lasair suas gu léir
na drochdhaoín ùd gu seth.

19 Do

19 Do dhealbhadar is rinn ſiad laegh
gu truadh aig Hòreb árd,
'S do níomhaigh leaght' a rinneadh leo
do ádhradar gun cháird.

20 Mar ſin do chlaochoil iad gu bochd
a nDia 's a nglóir gu lèir
Gu coſamhlachd is fioghair bó,
no daimh do íoſadh féur.

21 An Dia bu ſhlánuightheoir dhoibh na
dhichuimhnigh ſiad gu grad ;(mſèim
An neach ler rinneadh bearta mór
an tír na Héipht' ar fad :

22 Is gníomhartha ro iongantach
an dúthuigh Cham le buaidh :
Is neithe fos ro-uathbhaſach
re gcois na fairge ruaidh.

23 Ar 'nádhbhar ſin a dubhairt ſè
gu millt' iad leis gu lèir,
Mun ſeaſadh Maoiſ' a ſhearbhant taght'
fa chomhair, ann ſan bhém :

Do chum gu déant' a chorrigh mhór
a philleadh uadh ar ais,
Deagla na fheirg' gu dèanadh ſe
a phobul fein a ſgrios.

24 Dhiùlt ſiad le táir an tír ro mhaith :
nior chreid ſiad briathar Dè :

25 Na mpàilliunuibh rinn monmhur mòr
's da fhocalſan nior ghèill.

26 An ſin na naghaidh thog ſe lámh :
da nſgrios ſan fháſach lom.

27 Do ſgrios an ſliochd 'meaſg fineacha,
's da nſgaoileadh ar gach fonn.

28 Re Baal-Peor mar a ngcédn',
cheangluid iad fein gu dlú :
Is díoſadar do íodhbairtibh
na niodhol mharbh nach fiù:

29 Mar ſin chum feirg' do bhroſnuid é,
le ninntleachdibh gu truadh :
Is bhris a phláigh an ſin gu mòr
aſteach a meaſg an tſluaidh.

30 Sheas Phineas, is rinn ſe nceart :
'nſin ſguir a phláigh da ngclaoidh.

31 Sud mheaſadh dhò mar fhírentachd:
o linn gu linn a chaoidhch'.

32 Aig uiſge comhſtríbh Meriba
bhroſnuigh ſiad Dia arìs :
Ar chor fa chúis a phobuil úd
gu dèirigh olc do Mhaois:

33 Oir rinneadh leo a ſpioradſan
a bhroſnachadh gu gèur :
Jonnus gur labhair ſe an ſin
gu hobainn le na bhèul.

34 Nior ſgrioſadh leo na poibleacha,
mar dhaithn' Jehobha' dhoibh :
35 Acht mheaſgadh iad ſna fineachaibh,
is dfóghluim ſiad a ndòigh.

36 Do iodholaibh na mfineacha
ſeirbhis do rinn gu truadh :
Bhi ſud mar líon 's mar ribe dhoibh
ler ghlacadh iad gu luath.

37 Acht tuileadh fos, do rinneadar
a mic ſa ninghion' fein
A thabhairt ſuas mar íodhbairta
do dheamhnibh mar a ngcèdn'.

38 Is fuil na neamhchionntach gu truadh
do dhóirteadh leo gun fgá,
Bi fuil a mac 's a ninghean fein
do dhòirt fiad gun chionfá,
Do iodholaibh Chànáan fos
mar íodbhairt thug a nfliochd:
Mar fin do thruaillig'headh leo an tìr
le fuil gun truas gun iochd.
39 Is amhluidh fin le ngniomharthaibh
do thruailleadar iad fein:
Chuaidh fiad ar ftríopachas o Dhia
le ninntleachdaibh gu léir.

40 Fa nádhbhar ùd las corrigh Dhè
re phobul fein gu teth:
Ionnus gúr ghabh fe gráin gu mòr
da oighreachd ar gach leth.
41 Is amhluidh rinn fe ntaibhairt fuas
an láimh na mfineach fiat'.:
Is thug fe dhoibh mar uachdarain
an droing do dhfuathuigh iad.

42 Do bhi fiad ar an foireigneadh
len naimhdibh làidir trèun:
Is leagadh iad gu hìfiol fíos
fuidh nláimh fùd mar a ngcédn'.
43 Gu minic thug fe faoradh dhoibh:
acht bhrofnuig'hid é arís
Le ngcomhairlibh, is leagadh iad
ar fon a naingid'heachd fíos.

44 Acht, thug fe 'namhghar mór fa dear:
a nglaodh 'ntra éifdeadh leis.
45 Is dhoibhsan fós do chuimhnigh fè
an ceangal rinn fiad ris:

Is ghabh ſe aithreachas do rèir
  mór-líonmhuireachd a ghrás.
46 Thug ar an dream ler ghlacadh iad
  gur ghabhadar dhìbh truas.
47 Thuſa Jehobha mhòir ar Ndia,
  dêan ſaoradh dhùinn nar bhfém,
Is dèan a meaſg na ngeintileach
  ar tionol leat gu lèir,

Do thainm ro-naomhth' gu tiobhramid
  mòr-bhuidheachas gu pailt:
Do chliù 's do mholadh mòr faraon
  gu ſinnamid gu hait.
48 Beannuight an Triath, Dia Iſraèil,
  o chian na ngcian gu bráth:
Abradh an pobul uil', amen.
  Molaibhſa Dia do ghná.

## SALM CVII.

O Tugaibh moladh mòr do Dhía,
  is buidheachas faraon,
Oir ta ſe maith: mairfidh gu bràth
  a thrócair gràſmhur caoin.
2 Pobul Jehobha 'ſhaoradh leis
  labhraid mar ſo gun tàmh:
An mhuinntir úd do bhuin ſe ſaor
  amach o láimh a nàmh.

3 Is as gach tìr an rabhadar
  do chruinnighadh iad leis,
O náird a noir, 'ſo náird a niár,
  o náird a tuaigh, is deas.
4 San dìcthramh bhíd ar ſeacharan
  ar bealach uaignidhach:
Is baile ar bith chum comhnuidh ann
  ni ndfuair ſe dol aſteach.

5 Bhíd

5 Bhid ocrach agus íotmhar fos:
chlaoidhadh a nanam truadh.
6 Ghlaodh ſiad a nſin re Dia na nteinn:
ſhaor iad o namhghar chruaidh.
7 Do threoruigh agus ſtiúr ſe iad
ar bealach ceart fa ngcois:
Do chum gu reachadh iad da thrid
gu baile támh is fois.

8 O bfearr gu moladh daoine Dia
ar ſon a mhaithas caoin,
'S ar ſon a bhearta iongantach
rinn ſe don chloinn na ndaoin'.
9 Oir ní ſe 'ntanam miannach trom
a ſhàſughadh gun airc,
'S an tanam ciocrach lìonuidh ſé
le mhaithios fein gu paillt.

10 An dream do ſhuigh an dorchadas,
is ann a ndubhar bàis:
Fuidh chuibhreach ta an amhghar truadh,
's a niarann cruaidh a nſás.
11 Ar ſon ga raibh ſiad ceannaircach
anaghaidh briathra Dè,
'S air comhairle na tí is áird
do rinn ſiad táir da rèir.

12 An ſin do leag ſe ngcroidhe ſios
le ſaothair is le pèin:
Do thuiteadar, is ni raibh neach
da ngcuidughadh na mféim.
13 Ghlaodh ſiad an ſin re Dia na nairc:
dfhuaſgail o 'n teinn gu grad.
14 On dorch do bhuin, 's o dhubhar bàis,
's a ngcuibhreach bhris ar fad;

15 O bfearr gu moladh daoine Dia
ar ſon a mhaithas caoin:
'S ar ſon a bhearta iongantach
rinn ſe do chloinn na ndaoin'.
16 Fa nàdhbhar gur do bhriſeadh leis
na geata pràis gu lèir:
Na ſtapuill iaruinn is na croinn
do ſgaoil ſe as a chêil.

17 Ta amadain fa ngcron, 's fa nlochd,
le amhghar goirt a nſás.
18 Ta nanam gabhail gràin do bhiadh:
táid dlù do dhoirſibh báis.
19 Ghlaodh ſiad a nſin re Dia na mfèim:
dfhuaſgail o 'n teinn gu grad.
20 Le fhocal rinn ſe nſlànughadh:
is ſhaor o 'n ſgrios ar fad.

21 O bfearr gu moladh daoine Dia
ar ſon a mhaithas caoin:
'S ar ſon a bhearta iongantach
rinn ſe do chloinn na ndaoin'.
22 Is dèanaid íodhbairt' buidheachais
thabhairt do Dhia na glòir:
Is airiſaid a ghnı́omhartha,
le ſùbhachas is ceol.

23 Luchd luingais théid ar muir,'sa bhìos
re gnı́omh a nuiſguibh buan:
24 Dhoibh tùd is léir mòr-oibridh Dè,
is iongantais ſan chuan:
25 Ar iarrtas, dùiſgar leis a ghaoth
gu hárd 's gu doinionnach:
Ler togbhar ſuas gu atmhur borb
a tonna garbh ma ſeach.

26 Tàid uair' gu neamh a gèirigh ſuas:
tàid uair dol domhain ſíos:
Ionnus gur leagh a nanam truadh
le triobloid chruaidh 's le ſgíos.
27 Dol chuig' is uaidh, gu tuiſleach fos
amhluidh mar dhuin' ar mheiſg:
Ionnus gur thréig gu buileach iad
gach gliocas bhi na meaſg.
28 Ghlaodh ſiad re Dia na nteinn a nſin:
o 'ntriobloid ſhaor ſe iad.
29 Do chuireadh leis an ſtoirm gu fèdh:
's na tuinn na ntámh do bhid.
30 A nſin ata ſiad ait, ar ſon
gu bhfuilid ſámhach beo:
'S Gu dtug ſe iad don chala ſin,
's don phort bu mhiannach leo.

31 O bfearr gu moladh daoine Dia
ar ſon a mhaithas caoin:
'S ar ſon a bhearta iongantach
rinn ſe do chloinn na ndaoin'.
32 Is fos a ngcoimhthionol an tſluaidh,
árd-mholfaid è gu mòr;
'S a ngcruinneachadh na nſeanoir glic
cliú tugar dhó is glòir.

33 Na haibhne nì na mfàſách lom,
tiobair na ntalamh cruaidh:
34 Tìr bheartach ní ſe fás: ar ſon
mór-aingidhachd an tſluaidh.
35 A mfáſach tirim tionndaigh' ſe
na uiſge tàmh nach gann,
'S na thobar fìor-uiſg' iompoigh' ſè
an fearann tartmhur teann.

36 Do dhaoinibh ocrach bheir ſe ſúd
mar àite fois is tàmh:
Do chum gu deaſuight' cathair leo
chum comhnuidh ann do ghnà.
37 Chum craobhan fion do ſhuighachadh,
is ſíol do chur ſan fhonn:
Do thabairt uadh ſan naimſir cheart
cinneas is toradh trom.

38 Bheannuigh ſè fos a mpobul ùd,
is dfhás gu líonmhur mòr:
'S nior leig ſe dhoibh dol ar a nais
nà neallach nò na nſtòr.
39 Táid ar an laghdughadh arís,
is leagfar iad gu bochd
Le foireigneadh, is amhghar géur,
le doilghios bhrònach ghoirt.

40 Ar phrionnſuibh dòirtfar tarcuiſ' (leis:
ſan fháſach mar a ngcèdn',
Do ní ſe ngcur air ſeachran fiar
gun bhealach ann da ncèm.
41 'S o thriobloid togbhidh ſe an bochd,
's ní teàghlach dhó mar thrèud.
42 Do chí na fírein ſùd, 's bíd ait:
is druidfar bèul na mbéud.

43 Cia neach ta glic, 's na neithe ſùd
a bheir fadear gu ceart,
Siad ſin a thuigas tròcair' chaomh
is maithas Dhè na mfeart.

## SALM CVIII.

A Tà mo chroidhe glèuſt', a Dhè,
gu ſocair mar is còir:
Is ſinnidh me gu ceolmhur dhuit,
is molfam thù lem ghlòir. 2 Moſ-

2 Mosgluibh, is éirighibh chean a náird,
's haltuir 's a chlàirseach ghrinn:
Mosglidh me fhein, is éirighiom fos
gu moch chum ceol do shinn.

3 O Thighearna Jehobha mhòr,
measg poibleach, molfam thù:
'S a measg an tsluaidh gu huramach
àrd-sinnidh me do chliù.

4 Oir ta do thròcair mòr os cionn
na neamha shuas gu léir:
Is rigidh tsírinn mar a ngcèdn'
gu néulltibh àrd na nspéur.

5 Bi thus, a Dhè, os cionn na neamh
ar hàrdughadh gu mór:
Is fos os cionn gach uile thír
togbhar gu síor do ghlóir.

6 Do chum gu dèanta fuasgladh leat
dot phobul ionmhuin fein,
O teasairg le do gháirden deas,
is freagair mis a mfhèin.

7 Do labhair Dia na naomhthachd fein,
biaidh aoibhnas orm nach gann,
Ar Séchem ní me roinn gu ceart,
gleann Sucot toimhsear leam.

8 'S liom Gilead le dlighe cheart,
Manasseh 's leam gu beachd,
Se trèabh Ephráim neart mo chinn:
bheir Juda 'mach mo reachd.

9 Ta Moab na pot' ionnlait dhamh,
teilgam thar Edom ruadh
Mo bhróg: is dèanam caithreim binn
tar Phalestin le buaidh.

10 Cia bheir don chathair dhaingean me?
'S gu Hédom bheir gu ceart ?
11 Nach tuſ', a Dhè, ler thréigeadh ſinn ?
'S nach dtéid thu 'mach le'r bhfeachd ?
12 O thriobloid tabhair comhnuidh dhùinn:
oir 's dìomhain furtachd dhaoin'.
13 Tríd Dhia do ní ſinn trèmhantas :
ſe ſhaltras naimhde fùidhn'.

SALM CIX.

O Dhia ta tàdhbhar molaidh dhamh,
gu balbh ad thoſt na bì.
2 Oir béul na ndaoi, 's na mfeallſtach ta
gná-fhoſgailt air mo thì,
Le teanga bhréugach labhradar
am aghaidhſa do ghná.
3 Chuartuigh ſiad me le briathraibh fuath;
chuir cath orm gun chionfà.
4 Ar ſon mo ghaoil 'táid naimhdoil dhamh,
acht tâimſ' re guidh' a ghnà:
5 Do chùituighd olc a néric maith:
is fuath air ſon mo ghràidh.
6 Droch-mharaſcal cuir os a chionn :
biodh Sâtain aig a dheis.
7 Urnuigh gu raibh na pheacadh dhò:
fàgthar a mbinn é ris.
8 Gearr gu raibh aois: is glacadh neach
oifig ſa dhréachd gun iochd.
9 Gu raibh a bhean na baintroich fos,
's ná ndìlleachdain a ſhliochd.
10 Ar ſeachran biodh a ſhliochd do ghná,
's a giarraidh déirc na bhféim :
Is as a nàitibh falamh fás
aig iarraidh bidh dhoibh pfein. 11

11 Gu glacadar luchd foireignidh
gach ni do bheanas dò :
'S a ſhaothairſan mar chabhartach
gu buineadh coigcrich leò.
12 Na bíodh neach ann ni tròcair air:
na bithadh fos a haon
A ghabhas truas da ſhliochd,'ntra bhíd
na ndilleachdain gun mhaoin.

13 Sgrios gu raibh air a ghinoilſan ;
da nſgathadh as gu léir ;
Gu ccuirfar as a nainm ar fad
ſan àl do thig nan dèidh.
14 Is gu raibh aingidhachd athrachſan
air chuimhn' aig Dia do ghnà:
Is cionnt a mháthar mar a ngcèudn',
nior chuirfar as gu bràth.

15 Gu rabhaid air an taisbeanadh
a bhfiaghnuis Dhiá do ſhìor:
Do chum go ſgathadh ſe amach
a niomradh as an tìr.
16 Oir dhearmaid ſe bhi tròcairach,
dfoiréignidh ſe am bochd
San tainnis, chum gu marbhadh ſe
neach ga nraibh croidhe goirt.

17 Mar thug ſe toil do mhallachadh,
malluight gu raibh gach lò :
Mar nach tdug toil do bheannughadh,
nar èirghiodh beannachd dhó.
18 Amhluidh mar rinneadh leis é fein
a chuartachadh gach am,
Le heaſcaip is le mallachadh
mar le na bhrat gu teann,
Samhluidh

Samhluidh gu dtigeadh ſùd gu beachd
mar uiſg' a ſteach na chom,
'S mar ola drùidheadh ſùd gu géur
na chnámhaibh fein gu trom.
19 Biodh ſúd mar édach uimeſan
le bhfoluig'har é gach trà:
Is amhluidh mar an crios do bhìos
ga chrioſrughadh do ghná.

20 On Tighearna gu tiobbrar ſùd
dom naimhdaibh mar an duais:
'S don droing anaghaidh manma 'tá
gná-labhairt uilc gun truas.
21 Acht ar mo chrann bhi thuſa, Dhé,
air ſgà tainm uaſail fein:
Do bhriogh gu bhfuil do thrócair maith,
déun ſaoradh dhamh a mfhèim.

22 Oir ta me aimbeartach gu beachd,
is tà me ainnis lòm,
Ata mo chroidhe ar a lot
an leth a ſtìgh dom chóm.
23 Is amhluidh tà me gabhail thart
mar ſgàil àig claonadh ſíos:
Ar mfuadach mar an locuſt truadh
chuig agus uaidh arís.

24 Mo ghlúine táid air fáillneachadh
aig mèud mo throiſg a ghná:
Is mfeoil aig díodhbhail ſaill is ſullt
air terichduin atá.
25 Am ádhbhar fochaid bhí me fos
don aitim ód gu léir:
Chrath ſiad a ngcinn gu fanoídeach,
'ntra ſheall ſiad orm gu gèur.

26 Fóir

26 Fòir orm,a Thighearna mo Dhià:
ad thrócair cuidigh mé.
27 Go tuigfid gur hí ſo do lámh:
's gur tu rinn ſúd, a Dhé.
28 'N tra bhithas iad re mallachadh,
beannuighſa ſinn go pailt:
Bíodh orra nàir', air éirigh dhoibh:
acht bithadh toglachſ' ait.

29 Gu rabhaid ar a ngcuartughadh
muil' eaſcairde le náir',
'S mar fhalluing air a nuachdar bíodh
a namhluadh fein le táir.
30 Acht miſe chean, árd mholidh me
Jehobha le mo bhèul:
Is fos,a meaſg a choimhthionoil
cuirfam a chliù a ngcèill.

31 Oir tá ſe leis an duine bhochd
na ſheaſamh air a dheis:
Da theaſairgin on droing ler bàill
anamſan fhàgbhail ris.

## SALM CX.

DUbhairt an Tighearna rem thriath,
bi'd ſhuíghidh áir mo dheis,
T'uile eaſcairde go ccuirfam dhuit
na 'nſtol fuídh bhonn do chois.
2 As Sion cuirfidh Dia amach
's lat ſhúaitheantais do neart:
Sa mbuillſgen teaſcairde gu léir
bi fèin ad uachdran ceart.

3 Bithidh do phobul toghta fein
ro thoileach mar is còir,
San lo ſin ann a bhfoillſigh tù
do chumhachda gu mòr.

An maiſ' 's a nſgéimh na naomhthachd
o bholg na maidne moch, (ghrinn
Mar dhealt a thig anuas o neamh
ta tóigridh iomarcach.

4 Do mhionnuigh Dia Jehobha mòr,
's nior aithreach leis ge drinn,
Do rèir dheadh-órd Mhelchìſedec,
gur ſagairt thù gach linn.
5 An Tighearna ta air do dheis,
trom-bhuailtear leis gu garg
Mòr-rìoghridh láidir cumhachdach,
ſan lò do laſas fhearg.

6 Do bheir ſe breith meaſg gentileach,
lìonfaidh gach àit gu fìor
Le corpaibh marbh: is lotar leis
na huachdrain os gach tír.
7 Is ann ſan tſlighidh òlfidh ſe
deoch as na ſrothaibh luath:
Is air a nádhbhar ùd fadheoidh
togbhaidh ſe cheann le buaidh.

SALM CXI.

MOlaibhſa Dià, ſìor mholfamſ' è
le muile chroidh' gu hárd;
A ngcoimhthionol na mſìren cóir,
's an chuideachd mhóir gun cháird.
2 Ta gnìomhartha an Tighearna
iomarcach mòr gu lèir:
Is leis an dream ler tlachdmhur iad,
rannſuighear iad gu géur,

3 Ta obairſan ro-onorach
ro-ghlòrmhar fos gun cheiſd:
Ta fìrentachd Jehobha fos
buan-mharthanach a mſeſd.

4 A

4 A ghníomhartha ro-iongandach
ar cuimhne chuir gu beachd:
Ata Jehobha gràſmhur caoin,
is lán do thròcaireachd.

5 Do thug ſe biadh is lòn don druing
da neagal é do ghna,
'S a chobhenant do rinn ſe leo
cuimhnuighidh ſe gu bràth.
6 Da phobul fein do chuir ſe ngcèill
neart oibridh iongantach:
Do thabhairt dhoibh mar ſheilbh gu buan
oighreachd na ngeintileach.

7 Fìrinn is ceartas gnìomh a làmh:
ta ſtatuis daingean fíor.
8 Tàid déunt' an ceartas firinnach:
táid ſeaſmhach buan do ſhìor.
9 Do ſhaoradh leis a phobul fein:
is dòrduigh ſe a mſeaſd
A chobhenant:tá ainmſan naomhth',
is uramach gun cheiſt.

10 Sè tùs an ghliocais eagal Dé,
ta deadh thuigſ' aig an dream
Ler ccoimhliontar a ſtatuinſan:
's maithriont a chliù gach am.

## SALM CXII.

O tugaibh moladh mór do Dhia,
'S beannuight an tí gu beachd
Da neagal Dia, 's a ghabhas toil
gu mòr da lagh 's da reachd.
2 Biaidh 'ſhliochdſan làidir ann ſan tir,
's ro bheannuight ſíol na nſaoi.
3 Biaidh maoin is ſaibhreas ann na theach:
biaidh cheartas buan a choidh.

4 'Ntra bheithas ſaoi an dorchadas
eirighidh ſolus dó:
Ata ſe gràſmhur tròcaireach
is comhthromach gun ghò.
5 Is truacant fos, deadh-choingheallach,
an duine maith a choidhch':
Is bheirthar leis gu críonnda glic
a ghnothaicha gu crich.
6 Gu dearbh cho dtig aon ní a mfeaſd
leir gluaisfar è gu mòr:
Ach cuimhn' is iomradh maith a choidhch
biaidh air an fhíreun chóir.
7 Is airſan cho bhi faiteachas
air cluinntinn dò droch ſgèul;
Ta chroidhe ſocrach muinghineach
an Dia Jehobha tréun.
8 Ta chroidheſan air ſocrachadh,
cho ghluais an teagal é;
Gu nuig a nuair, ar eaſcairdibh
a mhiann gu bhfaiceadh ſé.
9 Do ſgaoil ſe chuid, is thug don bhochd,
's buan fhírentachd a mfeaſd;
Biaidh adharc air a hárdughadh
le onoir mhòir gun cheiſd.
10 Cràdhthar an daoi, 'ntra chi-ſe ſo;
caſaidh ſe fhiacla géur,
Searguidh ſe as: is ſgriosfar miann
na naingidhach ud gu léir.

SALM CXIII.

MOlaibhſa Dia, o molaibh é,
'ſhearbhanta dìleas Dé:
Ard-mholaibh fos gu hurramach
deadh-ainm Jehobha thréin. 2 Ainm

2 Ainm Dhè biodh beannuighte gu mòr,
o namſa 'nois gu bràth.
3 O èirghe gu nuig luidhadh grèin:
ainm Dhè ionmholta 'tà.

4 'S àrd os gach tìr Jehobha mòr:
's a ghlòir os neamha fos.
5 Cia 's coimeas ris an Tighearna
ar nDia, ta ngcomhnuidh ſhuas:
6 Seiſan an neach a chromas ſíos,
is dhìſluighas è fèin
Damharc gach nì ſan talamh 'ta,
's an neamhaibh àrd na nſpéur.

7 Tògbhaidh ſe ndeórídh truagh on dus;
's a mbochd on òtrach bhréun.
8 Da ngcur na nſuidh' le prionnſuibh árd;
le prionnſuibh phobuill féin.
9 Bheir ſe don mhnaoi atà gun ſliochd
tigh còmhnuidh teaghluigh mhóir;
Do bhi na máthair macan ait;
molaibhſa Dia na glòir.

SALM CXIV.

AR teachd do Iſra'l as a Néipht,
teach Jacob 'mach on droing
Gan raibh a nurghioll cruaidh do-thuigſ',
aig coimheachas an tearge'.
2 Bhi Judah dhó mar chomhnuidh
budh ríoghachd Iſral leis. (naomh,
3 Ar bhfaicſin ſùd, do theich an cuan;
ſruth Jordan phill air ais.

4 Mar reitheadh bras 'lém beanntidh ſuas;
lém cnocain bheg mar uain.
5 Jordain, créud as far phill air hais?
crèud as far theich, o chuain? 6 Crèud

6 Créud as far lém fibh,'fhleibhte árd
mar reithadh meargant bras:
Créud as mar uain na ngcaorach fos,
far lém fibh 'chnoca glas?

7 O thalamh criothnuigh fos le geilt
roimh ghnúis Jehobha mhóir:
An láthair gnúis Dhé Jacob fos,
o criothnuigh mar is cóir.

8 Ler thionndaigheadh a nailbhinn theann
na loch do uifge támh,
'Sa charruig chruaidh na tobar uifg'
le cumhachdaibh a làimh.

## SALM CXV.

Níor dhùinn' a Thighearna, nior
ach tabhair cliù,is glòir (dhùinn',
Dod dheadhainm fein:ar fgá do ghràs,
is thfírinn mar is cóir.

2 Crèud as far nabradh Geintilidh:
ca bhfuil a nDia anois?

3 Ar nDia ata ar neamh: is rinn
gach gnìomh budh toileach leis.

4 A niodhoil 's airgiod iad is ór:
gnìomh láimh na ndaoine fein.

5 Ta bèil ac',leis nach labhair fiad:
is fùile, leis nach léir.

6 Ta cluafan ac','s nior chluinnid leo:
is fròin, gun àileadh ionnt'.

7 'N làmh cho déan greim; no nccofan
on fcornuigh cho d'tig caiannt. (céim;

8 'N luchd deant', is mèud fa ghéillas
's ro chofmhuil iad riu fein. (doibh,

9 O Ifrál, dèunfa bun a Dia:
fe 'nfgia,'s a ngcongnamh trèun. 10

10 Thigh Aroin, o déan bun a Dia:
Se ngcongnamh è, 's a nſgiá.
11 Luchd eagail Dè, làn earbibh as:
a nſgià 's a neart ſe Dia.

12 Do bhì Jehobha cuimhneach oirnn,
Beannachaidh è ſinn fein,
Beannuighar leis tigh Iſraèil:
's tigh Aroin mar a ngcèdn'.
13 Na big 's na mòir da neagal Dia,
beannuighidh ſè gu caoin.
14 Cuirfidh é ſibh an lìonmhuirachd,
ſibh pfein, 's ar ſliochd faraon.

15 Is beannuight' ſibh on Tighearna:
rinn neamh is lár gu lèir.
16 An talamh, thug do chloinn na ndaoin';
's leis fein àrd-neamh na nſpèur.
17 Na mairbh, no ndream théid toſtach ſíos
do nuaigh; cho mholaid Dia.
18 Ach molfar linn è 'nois, 's gu bráth.
Molaibh gu hárd an triath.

## L A L M CXVI.

IS toigh leam Dia, ar ſon gu dèiſt
rem ghuth, 's rem urnuigh fos.
2 Sìor-éigham ris, rem bheo: ar ſon
gur chrom ſe riom a chluas.
3 Chuaidh umam dochar gèur a bhàis,
ghlac piantaidh ifrinn mi:
Do ghlacadh me le trioblòid thruadh,
is amhghar cruaidh dom chlaoi.

4 Air ainm Jehobha ghoir me 'nſin:
mar ſo do labhram ris,
O Dhia mo thighearn', guidham ort,
Saor manam bochd anois.

5 Ata Jehobha gráſmhur, ceart :
'ſ is trócaireach ar Ndia.
6 Se choimhdeas daoine ſimplidh ciuin
bhìom lag, is dfóir an triath.

7 O manam, fèuch gu pill thu 'nois,
Gùd ſhuaimhneas is gud thàmh:
Oir dheonuigh Dia gu pailte dhuit
mòr thoirbheartas a láimh.
8 O ghábhadh is o chunntart báis
do ſhaor tu manam bochd,
Mo chos do ſhaor o ſhleamhnachadh,
'ſ mo ſhùil' o dhèuraibh goirt.

9 An ſealladh Dhé, an tír na mbeo
gu díreach gluaiſſar liom.
10 Air ſon gur chreid me, labhair me
bhìm air mo chlaoi gu trom.
11 Am dheithfìr dubhairt me mar ſo ;
'S brèugach gach duin' ar bhith.
12 Créud ìocfas me do Dhìa, ar ſon
na rinn ſe dhamh do mhaith ?

13 Cupan na ſlàinte glacar leam,
air ainm Dhìa gairam féin.
14 Iocſam mo mhòid re Dia, anois
an làthair a ſhluaidh gu lèir.
15 Aig Dia 's ro phríſoil bàs a naomh,
16 Dhé, tòglagh 'ſme go beachd,
'S mi tòglach mac do bhanòglaich:
mo chuibhreach ſgaoileadh leat.

17 Do bheiram ìodhbairt molaidh dhuit
air ainm Dhè gairam fein.
18 Iocſam mo mhòid re Dia, anois
an làthair a ſhluaidh gu leír.

19 A

19 A ccùirtibh aluinn àrois Dé,
Ad bhuilſgen fein gu fíor,
chathair árd Jeruſalem.
Molaibh an triath gu ſìor.

SALM CXVII.

O Tugaibh moladh mór do Dhia,
gach fine 'tann ſa leth :
Gach uile phoibleacha ſambith,
molaibhſa Dia gu ſeth.
Oir 's mòr a chaoimhnas tròcaireach
do dheonuigh ſe dhùinn fein,
'a fìrinn Dè ſíor-mhairthionnach.
Molaibh Jehobha trèun.

SALM CXVIII.

O Molaibh Dia, oir ta ſe maith :
Sìor-mhairthionnt tròcair Dhé.
Abradh clann Iſraèil anois :
gur buan a ghrás gach rè.
Tigh Aroin abradh ſiad anois :
ſíor-mhairthionnt trócair Dhé.
Abradh an droing dan eagal Dia,
gur buan a ghrás gach rè.
Am éiginn ghoir me air an Triath :
Fhregair ſe me gu deas,
nionad farſing agus rèidh
Shocruigh ſe mè le treiſ.
Ta Dia Jehobha air mo chrann,
ni heagal leam a choidhch':
on-ní do dhfédas clanna daoin'
a dhèanamh orm dam chlaoi.
Meaſg luchd mo chuidighrata Dia
aig ſeaſamh leam gu beachd :
ir luchd mo mhíruin uime Sin
chí mè mo mhiann a teachd. K2 8

8 'Sfearr no bhi 'gearbs a duine beo,
ar dóchus chur an Dia.
9'Sfearr no bhi 'gearbs a prionnſaibh mòr,
ar dòchus chur ſan triath.

10 Do chuartuigh umam ar gach làimh
na dùchanna gu léir :
Acht ſgatham as, is ſgrioſſam iad
a nainm Jehobha thréin.
11 Do chuartuigh ſiad me air gach taobh,
do chuartuighd miſe fos :
Acht ſgatham agus ſgrioſſam iad
a nainm Jehobha mhòir.

12 Mar bheachaibh ſamhluidh chuartuighd (me,
chuaid as mar theine dreis ;
Oir ann a nainm Jehobha thrèin
ni me gu léir an ſgrios.
13 Dam leagadh, theann tu orm gu dlú:
acht chuidigh leamſa Dia.
14 Se Dia mo cheol, ſmo ſhláinte fos,
is ſé mo threoir an triath.

15 Guth gàirdeachais is ſlàint' ata
a mpáilliunaibh nan ſaoi :
Is gàirden deas Jehobha thrèin
Fuaradh gu trèbhach í.
16 Ta gàirden deas an Tighearna
ar àrdughadh gu mòr ;
Do rinneadh bearta trébhantais
le deaſlàimh Dhè na glóir.

17 Ni bhfuidham bás, ach mairſiom beo,
is innſam oibridh Dhe.
18 Throm-ſmachduigh Dia me, ach chum bàis
cho tug ſe thairis mé.

19 O

19 O fosglaibh dhamh gu farsing rè
Geatuigh na hionracais:
Do racham orrasan a steach,
Jehobha molfidh mis.
20 So doras Dè, air dtéid a steach
na daoine còire naomhth'.
21 Sìor-mholam thù, oir chual tù me:
is tu mo shláinte chaomh.
22 A chloch do dhiùlt na clochairan,
cloch-chinn na hoisinn í.
23 Se Dia rinn sùd, 's ro iongantach
nar sùilibhne an gníomh.
24 So féin an lò a dórduigh Dia:
a mbi sinn' suilbhir ait.
25 Fóir guidham, guidham ort a Dhè:
'nois soirbhigh leinn gu pailt.
26 Beannuight' gu raibh an neach do thig
a nainm Jehobha thrèin:
Do thug sinn beannachd oirbhs' a mach',
a Teach Jehobha fèin.
27 Se Dia Jehobha dhealruigh oirnn',
ceanglaibh le córdaibh cruaidh
Re adharcaibh na haltoir naomhth',
a níodhbairt bheir sibh uaibh.
28 'Stusa mo Dhia, is molfam thu:
àrduigham thù, mo Dhia.
29 O molaibh Dia, oir ta se maith:
sior-mhaithriont gràs an triath.

## SALM CXIX.

א *ALEPH.* 1. *Pàirt.*

BEannuight' an drong ta foirfe glan
san tshlighidh dhíreach cheart;

An drong do ghluaisas ann an lagh
àrd-Thighearna na mfeart.
2 Beannuight' an aitam ud faraon
ler choimhdar teiftais Dè,
'S a dhiárras è gu díthchiollach
le nuile chroidhe fein.
3 Na fhlighthibhfan fíor-ghluaiffar leo:
's nior dhèan fiad aingidhachd.
4 Do dhaithn'tu dhùinn gu ccoimhdamoid
gu díthchiollach do reachd.
5 O Sdiuir mo chèm,'fgu ccoimhdar leam
do ftatuinn dhìreach fèin!
6 Cho ghabh me náir','ntra bheir me fpéis
dot aitheantaibh gu lèir.
7 Le croidhe trémhdhíreach gun ghò
mòr-mholam thù gu binn:
'Ntra dhfòghlumas me breitheamhnais
do cheartais naomhtha ghrinn.
8 Se fo mo rún gu ccoimhdar leam
do ftatuis cheart do ghnà:
O Thighearna, na trèigfa me
gu buileach no gu bràth.

ב BETH. 2. Påirt.

9 Créud leis an glan an tóganach
a fhlighe fein gu ceart?
Trîd faicill mhaith is furachras
'réir tfocail is do reachd.
10 Le muile chroidhe fein, a Dhè,
do iarr me thù gu caomh:
Na leig dhamh dol ar feacharan
o taitheantaibh ro naomhth'.
11 Ar eagal peacaidh; dfoluigh me
am chroidhe tfocal ceart.

12 O teagaisg dhamh do ſtatuin naomhth':
'S beannuight thu, Dhia na mſeart.
13 Lem bhilibh, breitheamhnais do bhéil
nochd me ar fad 'ſar lèud.
14 Slighidhe do theiſtais baoibhnaich
no ſaibhreas mór da mhéud. (leam,
15 Socraichidh me mo ſmuainteachadh
air aitheantaibh do reachd:
Ar cémana do ſhlighthibh fein
Síor-dhearcaidh me le beachd.
16 Gabhaidh me tlachd is ciata mhaith
dot ſtatuiſibh gu léir:
Ar dearmad fos cho leig me choidhch'
deadh-ſhocal glan do bhéil.

ג GIMEL. 3 *Pâirt.*

17 Riomſa ta 'mòglach dhuit, a Dhé,
déan toirbheartas gach ain:
Do chum gu bithinn beo, is fos
gu ccoimhde tſocal leam.
18 Foſgail mo ſhúilan, 's chí me 'nſin
mòr-iongantais do reachd.
19 'S coigreach ar talamh me: na ceil
orm taitheanta ro-cheart.
20 Ta manam briſte brùit a ſtigh,
is muladach do ghná;
Aig mèud mo thograidh is mo mhiann
dod bhreitheamhnais gach trá.
21 Luchd uabhair mhalluighd ſmachduigh
do chlaon o tiarrtas cheart. (thú,
22 Cuir ſpíd is maſladh fada uam:
oir choimhdeadh leam do reachd.
23 Amaghaidh labhair prionnſaidh mhór,
air ſuighadh dhoibh le chèil: Acht

Acht air do ſtatuiſibh ro naomhth'
do ſmuaintigh tóglach fèin.
24 Táim gabhail tlachd is ciata mhór
dot teiſtas fhírinnach:
Is mar a ngcèdn' ta ſiad a mſèim
dhamh fein na ngcomhairlaich.
ד DALETH. 4. Pàirt
25 Ta manam leantuinn ris a nùir:
'rèir tſocail beothaich me.
26 Nochd me mo ſhligh', is déiſt tù riom
Seól damh do lagh, a Dhé.
27 Ar ſlighidh fhiorghlan taitheanta
Toir dhamhſa tuigſe ghéur:
Mar ſin ar thoibribh iongantach
labhram ga ncgur a ngèill.
28 Ta manam leaghadh as le bron:
'réir tſhocail deónigh neart.
29 Cuir ſlighe bhrèugach fada uam:
ad ghrás toir dhamh do reachd.
30 Slighe na fírinn fhoirſidh ghloin
is i bu roghain leam:
Do chuir me do cheart bhreithamhnais
Fam chomhair fein gach am.
31 Do lean me fos gu tulchuiſeach
red theiſtas naomhtha fein:
Na cuir gu hamhluadh náire me,
O Thighearna ro thrèin.
32 A nſlighe fhiorghlan thaitheanta
ſíor-rithidh me le tlachd:
'Ntra chitſar dhuit mo chroidhe teann
a chur a mſarſingachd.
ה HE. 5. Pàirt.
33 Slighe do ſtatuin, teagaiſg dhamh,
o Dhia Jehobha thréin: Is

Is coimhdam iad gu dithchiollach
gu crích mo ſhaoghail ſein.
34 Tuigſ'agus eolas tabhair dhamh,
is coimhdidh me do reachd :
Is fos le muile chroidhe fein
coimhdear leam è gu beachd.

35 A ngcèm do lagh toir orm bhi triall:
oir leam 's ro thlachdmhur è.
36 Gud theiſtas naomhth', 's ni hann gu
mo chroidhe lúb a Dhè. (ſainnt',
37 Mo ſhúile pill mun amhairc me
air dímhainas gun ſtà :
Acht ann ad ſhlighthibh naomhtha fein
ath-bheothaigh me do ghnà.

38 O Daingnuigh tſocal fìrinnach
do tóglach fein gu mòr:
Do neach thug ſuas é ſein ar fad
do teagal mar is cóir.
39 Pill uam a nàir' is eagal leam:
oir 'ſmaith do bhreith, a Dhé.
40 Fèuch, 'smiannach leamſa taitheanta:
ad cheartas beothuigh me.

ו *VAV.* 6. *Pàirt.*

41 Tiocfadh do thrócair mar angcèudn'
dom ionnſaidh fein, a Dhè :
Do chomhfhuaſgladh, 'ſdo ſhlàinte
a rèir do gheallaidh fein. (chaomh
42 Mar ſin don neach bheir maſladh dhamh
biaidh agam freagradh deas:
Oir ann a tſocall fìrinnach
mo dhóchas cuirfidh mis.

43 Focal na fìrinn na buin leat
gu hiomlan as mo bhèul;

Oir ann ad bhreitheamhnais ro-cheart
do bhì mo dhóchas fein.
44 Mar ſin gu ſuthain is gu ſíor,
Gná-choimhdidh mi do reachd:
45 Ar ſon gur iarram taitheanta:
Gluaiſam a bhfarſinnachd.
46 Re Ríoghribh labhram ar do theiſt,
gun amhluadh orm no Sgà.
47 Is gabham tlachd do taitheantaibh,
Sann doibh do thug me grádh.
48 Re taitheantaibh dà dtug me toil,
togbham mo lámhan fein:
Is ann do ſtatuiſibh ro naomhth'
bitham re cnuaſachd géur.

ז ZAIN. 7. Pàirt.

49 Cuimhnigh an focal ùd, a Dhé,
do tóglach fein anois,
'DThug tu mar bharant dóchuis damh,
's dtug orm gu déarb me ris.
50 Se ſo mo chomhfhurtachd ro-mhòr
am theinn 's am amhghar géur:
Oir rinn do bhriathar firinnach
m'ath-bheothachadh gu trèun.
51 Do bhím mar ádhbhar ſanoid mhòir
aig daoinibh àrdanach:
Gidheadh nior daom me o do lagh
le claonadh ſeachranach.
52 Do bhreitheamhnais do bhĩ o chian
chuimhnuigh me, Dhia, gu lèir:
Is ghlac me chugam ann an ſin
deadh-chomhfhurtachd am fhém.
53 Ar ſon gur thréig an daoi do lagh,
ghlac uamhan me gu mòr.

54 An tigh mo chuairt is moilithrighe
do ſtatuin biad mo cheol.
55 Chuimhnigh me tainm, ſan noidhch',
is choimhdeadh leam do reachd.(a Dhè,
56 Bè ſo mo chuid; oir choimhed me
Tiarrtais a Dhé gu beachd.

ח CHETH. 8. Pâirt.

57 Mo phórſon is mo chrannchar thú,
O Thighearn' is a Dhè:
Le gealladh cinnteach dubhairt me,
gu ccoimhdinn tfocal fein.
58 Le muile chroidhe diarram ort
do ghnùis, 'ſdo ghráſa ſaor:
A réir do bhriathar firinnach
déan tròcair orm gu caoin.
59 Do chnuaſigh me mo ſhlighe fein:
'ſ red theiſtas phill mo chos.
60 Rinn deithfir choimhed taitheanta;
ſnior ghabh me càird no fois.
61 Chreach buidhann dhrochdhaoin me:
nior dhearmaid me do reachd.(gidheadh
62 Eirghim ma mheadhon oidhch'; do
gu molfam do bhreith cheart. (chum
63 'S fear comuinn me is companach
don droing dan eagal thu:
'ſ don aitim ùd do choimhdas fos
tfior-aitheanta gu dlù.
64 O Thighearna, ta 'ntalamh làn
dot ghràs, 's dot thròcair chaomh:
Tuigſ' agus eolas tabhair dhamh
ad ſtatuiſibh ro naomhth.

ט TETH. 9. Páirt.

65 Do tòglach rinn tu maith, a Dhé,
do rèir do bhriathar cheart.
66 Deadh thuigſ' is eolas teagaiſg dhamh:
oir chreid me ſhein do reachd.
67 Sol bhìm an teinn, air ſeachran
ach tſocal ghlèidh me 'nois.(chuaidhm:
68 'Smaith thuſ', is nítar maithas leat:
ad ſtatuiſ' teagaiſg mis.

69 Amaghaidh luchd a nárdain bhuirb
do dhealbh ſiad bréug le chèil:
Acht coimhdidh miſe taitheanta
lem chroidhe fein gu lèir.
70 Ta ngcroidheſan comhreamhar fos,
re ſaill aig mèud an ſódh:
Acht gabhidh miſe tlachd dhamh féin
ad laghſa Dhé gach lò.

71 'S maith dhamhſ' anois gu raibh me
an teinn ſan namhghar géur; (ſhèin
Do chum gu fóghlamainn le beachd
Do ſtatuin cheart gu lèir.
72 'S fearr dhamh gu mòr an lagh atá
ag teachd od bhèul amach,
No mìlte mòr do nairgiod ghlan,
'Sdon òr is deirge dreach.

JOD. 10. Páirt.

73 Do rinn, is dhealbh do lámhan mé:
dèun tuigſeach me da rèir,
Do chum gu bhfuidhinn eolas maith
ar thaitheantaibh gu lèir.
74 'Ntra chí luchd teagail me, bid' ait:
oir dhearb me as do theiſt.

75 Dhia

75 Dhia chìm gur ceart do bhreith, 's le
do leòn tu me gun cheiſt. (cóir.

76 Dhé,guidham ort,do thròcair chaoin
bhi dhamh mar chomhfhurtachd:
Do réir an fhocail labhair thù
re tòglach fein gu beachd.

77 O tiocfadh chugam fhein anois
do thròcair chaomh, a Dhé,
Dam chonbhail beo: oir ſe do lagh
mo thlachd 's mo mhiann gach ré.

78 Biodh nàir' air luchd an àrdain mhòir,
bhuin riomſa, gun chionfá,
Gu fallſoil fiar:acht ſmuaintigham
ar taitheantaibh do ghnà.

79 Pillfid luchd teagail riom:'s an drong
tá eolach ar do theiſt.

80 Gu raibh mo chroidhe ceart ad reachd,
nach náirighar me mfeaſd.

כ CAPH 11 *Pàirt.*

81 Ta manam ar na chlaoidh gu mór
feitheamh do chaibhre Dhé:
Acht ta mo dhóchas bunailteach
ad tſocal tairis fein.

82 Aig feitheamh tſocail chaith mo ſhùil
furtachd cia uair do ni?

83 Oir 'tàim mar bhuideal ann ſan toit:
's do reachd nior dhearmaid me.

84 Ca líon iad làeth do ſhearbhaint fein?
is fos, a Dhé, cia uair
Chuirfas tu brèitheamhnas a ngnìomh
ar droing ta ormſ' an tóir?

85 An dream ta lán do dhárdan borb,
threachail ſiad dhamh gu beachd 'S

Slúic domhain,chum mo ghlacadh leo,
nach raibh a rèir do reachd.
86 Táid orm an tóir gu hègcorach;
Dhè,cuidigh leam gu grad:
Oir tairis agus fírinnach
ta taitheanta ar fad.
87 'S beg nach do chlaoidhd ar talamh mé:
nior thrèig me tiarrtais naomhth'.
88 'S go ccoimhdinn teiſtas fìor do bhéil;
ath-bheothuigh mè gu caomh.

ל LAMED. 12. Pàirt.

89 Ta tſocal bunailteach, gu bràth
's na neamhaibh árd a Dhé.
90 Ta tſìrinn is do thairisneachd
buan-mhairthionnt fad gach rè:
Do dhaingnaicheadh an talamh leat,
is ſheaſamh ſé da réir.
91 Tàid buan aniudh rèir hórduighth'
do ſhearbhaint iad gu léir. (fein:
92 Mur bheith gur ghabh me ciata mhór
do tſocal fìrinnach:
Do dhfáillnighinn is ghebhinn bás
am amhghar iomarcach.
93 Tiarrtais cho dithchuimhnuigh me
oir bheothuigh thu me leo. (choidhch':
94 'S leat me,fòir orm:oir diarr me fhéin
taitheanta féin gach lò.
95 Do bhì luchd aingidhachd furachair
gam fheitheamh chum mo ſgrios:
Acht ar do theiſtas fírinnach
lem ſmuaintidh dearcaidh mis.
96 Chunnaic me críoch gach nithe tá
ſan bheathidh ſo da mhéud: Acht

Acht tſocal ta gun tomhas fos
aig farſingachd is léud.

ט MEM. 13. *Pàirt.*

97 Cia ionmhuinn leam do laghſa Dhè!
mo ſmuaineadh è gach là.
98 Os meaſcar thug tu gliocas damh
led reachd; ta leam do ghnà.
99 Is tuigſaich me no' naitim ùd
thug teagaſg dhamh gu léir:
Bhrìogh gur hann ar do theiſtas naomhth'
'táim ſmuaintiughadh gu gèur.

100 Tàim tuigſeach eagnidh fos os cionn
gach ſeanoir ann ſan tír:
Ar ſon gur choimhdeadh leam gu beachd
iarrtais do reachd gu fìor.
101 Phill me mo chos o ròd gach uilc;
gu ccoimhdinn tſocal ceart.
102 Nior chlaon me fos od bhreitheamh-
oir theagaiſgadh me leat. (nais:

103 Cia milis le mo bhlas, a Dhé,
do bhriathra ceart gu léir!
Is millſe do mo cháiren iad:
no mil ar feadh mo bhéil.
104 Trìd taitheanta táim faghail fos
tuigſ' agus eolas maith;
Is uime ſin 's ro fhuathach leam
gach ſlighe cham air bith.

נ NUN. 14. *Pàirt.*

105 Is lòchrann tſocal fein dom chois:
ſolus dom chèm gu ſeth.
106 Do mhionnuigh me, is nìm da rèir:
gu ngcoimhdinn do cheartbhreith.

107 Ta mis an triobloid iomarcach :
o Thighearna na mfeart,
Do réir a nfhocail labhair thú,
athbheothigh mè led neart.
108 Gabh uam gu taitneach, (guidham
oifrail mo bhèil anois, (ort)
A bheiram dhuit gu toileach ſaor,
ſdiuir me ad bhreitheamhnais.
109 Ta manam bochd am láimh a ghná:
acht chuimhnigh me do reachd.
110 Leag drochdhaoin' romham lion :
nior chlaon o tiarrtais ceart. (gidheadh
111 Do theiſtas fíor do ghabh me fhein
mar moighreachd bhuan a mfeaſd :
Oir ſiad a bheir dom chroidhe leónt'
ſubhachas mòr gun cheiſd.
112 Daom me mo chroidhe fos do chum
gu dèanta leam a ghná.
Do ſtatuinn cheart do chur a ngnìomh,
'nois is aris gu bràth.

ס *SAMECH.* 15. *Pàirt.*

113 Is fuath leam ſmuaìntigh dhímhain-
dod reachd ach thug me gràdh. (ach;
114 'Stu-m'ionad foligh,'s tu mo ſgia:
as tfocal m'earbs atá.
115 O ſibhſ' a chleachd bhi dèanamh uilc,
imthighibh uam anois :
Oir aitheanta mo Thighearna
le cùram coimhdidh mis.
116 Rèir tfocail déun mo chonbhail ſuas,
do chum go mairfinn beo :
'S na leig fuidh náire me, fa chùis
mo dhòchas fein gach lò.

17 Neartigh me, 's téarnidh mise slàn:
sìor dhearcam ar do reachd.
18 Shaltair thu ar na chlaon od lagh:
oir 's bréug a mfeill gu beachd.

19 Mar shal drochmhiotail teilgir uait
gach daoi ar talamh tà:
s uime sin 's ro chaomh leam fein
teistais do bhèil do ghnà.
20 Do chriothnuigh mfeoil fa neagal òd
do ghabh me romhad fein:
s líonadh me le huamhann fos,
fad bhretheamhnais gu léir.

ע GNAJIN. 16. Pàirt.

121 Rinn me breith chorum cheart: na fàg
fuidh iochd luchd mforneart mì.
122 Bi 'nráth ar tòglach fein ar mhaith:
na leig luchd buirb dam chlaoi.
123 Mo shùilan ta ar fáillniughadh
feitheamh do shlàinte, Dhè:
'S a feitheamh gus an ccoimhlìontar
deadh bhriathar ceart do bhéil.

124 Re tòglach buin a réir do ghràs,
muin damh do lagh gu beachd.
125 'S mi tòglach, tabhair eolas damh:
gu ttuiginn fein do reachd.
126 'S mithigh dhuit gnìomh a thaisbean-
a Dhé Jehobha threin: (adh
Ar son gur sgaoil, 's gur bhriseadar
taitheanta naomhth' gu léir.

127 Fan ádhbhar ùd, o Thighearna,
gu dearbh is ionmhuin leam
Taitheanta fein os cionn a nóir,
an t'òr is fearr atann. 128 Measam

128 Meas'am tuil' iarrtais uime sin
bhi annſ gach aon-ni ceart :
Is fuathach le mo chroidhe fein
gach ſlighe bhrèig gu beachd.

מ PE. 17. Pairt.

129 Ta tſocal is do theiſtais fein
a Dhè ro-iongantach :
Ar 'nàdhbharſin ni manam bochd
'ngcoimhed gu cùramach.
130 Bheir tionnſgnadh tſocail ſolus maith
re dul a ſtigh na phàirt:
Do dhaoinibh ſimplidh aineolach
do bheir ſe eolas árd.

131 Gu farſing dfoſgail me mo bhèul,
aig ploſcartigh gu mòr ;
Fa mhéud mo thoil dot aitheantaibh
bhim muladach gu leoir.
132 Seall agus amhairc orm, a Dhia,
déan tròcair orm gu caomh:
Mar rinneadh leat a ghnà don dréam,
ler b'ionmhuin tainm ro naomhth'.

133 Peacadh na biodh a nuachdar orm:
ad tſocal ſdiúir mo chèm.
134 O fhorneart dhaoine teaſairg me:
is coimhdam tiarrtais fein.
135 Dealradh do ghnùis ar tòglach tog:
muin damh do ſtatuin cheart.
136 Rith ſrotha dèur om ſhùilibh ſos:
ar briſeadh leo do reachd.

צ TSADDI. 18. Pàirt.

137 'S ro chomhthromach thu fein, a
's is dìreach rèidh do bhreith. (Dhé,

138 Do

138 Do theiſt a dhaithn tu dhùinn atáid
ro thairis ceart gach lèth.
139 Do rinn mo ghràdh is m'éud ro mhór
mo chaitheamh roimhe chéil:
Do bhriogh gur dhearmid meaſcairde
deadh-bhriathra ceart do bhéil.

140 'S ro-fhíorghlan tfocal:uime ſin
'S ionmhuinn le tòglach é.
141 Tàim ſuarach beg:gidheadh do reachd
ar dhìchuimhn' nior leig me.
142 Do cheartas fein is ceartas é
ta ſìor ruidhe buan gu bràth:
Is amhluidh ſin do lagh ro-cheart
na fhìrinn ghloin atà.

143 Ghlac triobloid me, is d'amaiſ orm
teinn agus amhghar géur:
Gidheadh do bhi mo thlachd gu mór
a taitheantaibh gu lèir.
144 Ceartas do theiſtais fein, a Dhé,
ta ſiorruidhe buan gun cheiſt:
Deadh-thuigſe tabhair thuſa dhamh,
Is bitham beo a mſeaſd.

ק KOPH. 19. Pàirt.

145 Ghlaodh me le muile chroidh':a Dhé,
èiſd, 's coimhdidh me do reachd.
146 Do éigham riot,foir orm:'s an ſin
coimhdam do theiſt gu beachd.
147 Do thionnſgain me romh'n ſcarth-
is ghlaodh me riotſ' a Dhè: (anuigh,
Do bhì mo dhòchas bunailteach
ad tſocal daingean fein.
148 Mo ſhúilan bhi na bfurachair
no forthoir theann na hoidhch': Do

Do chum gu bithinn ſmuaintiughadh
ar tfocal fein a choidhch'.
149 A réir do chaoimhnais thrócairaich
èiſd re mo ghuth anois :
Do rèir do bhrethamhnais ro mhòr,
Jehobha beothuigh mis.
150 Luchd leantuinn uilc tàid teannadh
atá ſiad fad od reachd. (orn
151 Dhé, ta tu mbhfogus: agus ta
tuil' iarrtais fìor is ceart.
152 Fa thimchioll fos do theiſtais naomh.
o thoſach bfioſrach me,
Gur rinneadh leat an ſocrachadh
do chum bhi buan gach rè.

ר *RESH.* 20. *Pàirt.*

153 Amhairc,a Dhè,ar mamhghar goirt,
is fuaſgail orm a mféim :
Fan ádhbhar nach do dhearmaid me
an reachd do dhaithn tu fein.
154 Tagair mo chùis, is fuaſgail orm :
rèir tfocail cum me beo.
155 'S fad ſlàint' o dhrochdhaoinibh: ar
do reachd nach iarrthar leo. (ſon
156 'S ro-lìonmhur mòr do thròcair
o Thighearn' is a Dhè: (chaomh,
Do réir do bhreitheamhnais ro-cheart
dèan beothòil ealamh me.
157 'S lìonmhur luchd leanmhuinn orm
is meaſcairde faraon; (an tóir,
Gidheadh od theiſtas fírinnach,
nior chuaidhm ar ſeachran claon.
158 Chunnaic me peacaich,chràdh ſud me,
do reachd oir bhriſeadh leo.

159 Féuch mar is ionmhuin leam do lagh:
ad chaoimhnas cum me beo.
160 A Thighearna ta ſfocal fein
o thoſach daingeann fìor :
's táid do bhreitheamhnais ar fad
ceart agus buan gu ſìor.

ש SHIN 21. *Pàirt.*

161 Bhi prionnſidh láidir orm an tòir:
gun ádhbhar no cionfá.
Acht air mo chroidh' ta eagal mór
roimh' ſfocail fein do ghnà.
162 Ta aitas orm red ſfocal maith :
mar neach fuair creach gun tòir.
163 'S oilltoil 's is fuadh leam brêug: gi-
dod lagh thug grádh gu mòr. (dheadh
164 Atàim a tabhairt molaidh dhuit
fa ſheachd gach uile là :
Ar ſon do bhreitheamhnais gu léir
ta ceart, a Dhè, gu bráth.
165 'S mòr ſìth nà muinntir úd atá
aig tabhairt gráidh dod reachd :
Cho néirigh tuiſleadh idir dhoibh,
no oilbhem fos gu beachd.
166 Do dhfeth me re do ſhláint, a Dhé:
choimhdam do reachd ar chòir.
167 Do theiſtais choimhed manam fein:
's ionmhuin leam iad gu mòr.
168 Do theiſtais agus taitheanta,
do choimhdeadh leam do ghnà :
Oir táid mo ſhlighidh fein gu lèir
fad chomhair fein gach lá.

ת TAV. 22. *Pàirt.*

169 Tiocfadh mo ghlaodh a bhfogaſg duit,
ad ſhaghnais fein, a Dhè :

Is

Is fos réir tſocail fhírinnaich
déan tuigſeach eolach me.
170 Ad làthair tiocfadh m'athchoinidh:
rèir tſocail ormſa fòir.
171 Ar teagaſg dhuit do ſtatuin damh,
mo bhéul bheir dhuitſe glóir.
172 Labhridh mo theang' ar tſocal fior:
oir ta tuil' iarrtais ceart.
173 Déanadh do làmhſa congnamh leam:
oir roghnigh me do reachd.
174 Aig feitheamh ar do ſhlàinte, Dhé,
bhím fein gu tuirſeach trom:
Is mar a ngcéudn' do bhi do reachd
ro thlachdmhur ciatfach liom.
175 Deònigh do manam bochd bhi beo,
is dhuit do bheir ſe glóir:
Is dèanadh do cheart-bhreitheamhnais
deadh-chongnamh dhamh le fòir.
176 Do chuaidhas fein air ſeacharan
mar chaoirigh chaillte thruadh,
Iarr tòglach: oir nior leig dod reachd
dol as mo chuimhne uam.

## SALM CXX.

AM ègінn ghlaodh me ſuas re Dia:
is dèiſt ſe riom gach rè.
2 On teangaidh chealgaich, manam ſaor;
's o bhèul na mbrèug, a Dhé.
3 Crèud bheirthar dhuit? no nítar ort
a theanga làn do ghò?
4 Géur-ſhoighde laoich; don juniper,
's don aital èibhle beo.
5 Mo thruaidhe me, go bhfuil mo chuairt
a Meſech: is mo thàmh A

A mbothibh Cèdair choigarich
gu muladach gun daimh.
6 Rinn manam comhnidh fhada fos
le neach thug fuath do ſhìth.
7 Gu cogadh ta ſiad togarach;
ar ſíth 'ntra labhras mì.

## SALM CXXI.

MO ſhûile togbham ſuas do chum
na mbeann, on dtig mo neart.
2 On Dia rinn talamh agus neamh,
ta mfurtachd uile teachd.
3 Chor leig dod chois ar ghné ar bith
gu ſleamhnuigh ſi gu bráth:
Táimhnèul cho dtigeann air an neach
's fear coimhed ort do ghná.
4 Féuch air fear coimhed Iſraéil,
codla cho naom no ſuain:
5 Se Dia tfear coimhed: ſe do ſgáil
ar do làimh dheis gu buan.
6 An ghrian cho bhuail ſi thù ſan lò:
no ghealach fós ſan noidhch'.
7 Nì Dia do choimhead o gach olc:
ni tanam dhìon a choidhch'.
8 Do dhul amach, 's do theachd a ſteach
coimhedidh Dia do ghná:
On aimſir ſo anois atann,
's o ſin a leth gu bràth.

## SALM CXXII.

BHi aoibhnas orm 'ntra dubhradar,
gu tigh Dé théid ſinn ſuas.
2 Ad dhoirſibh, o Jeruſalém,
ar ccoſa ſeaſidh fos.

3 Jerusalem mar chathair í,
thogbhadh gu díleas dlù.
4 Dan rachaid suas na treabh gu léir,
siad treabha Dhé na ndùl.

Go teistas Israèil, do chum
ainm Dhè gu molfadh siad.
5 Oir cathraidh breitheamhnuis ta 'nsù
cathraidh tigh Dháibhi iad.
6 Síor-ghuidhibh do Jerusalem
sìthchaimh is sonas mòr:
An drong sin fos ler nionmhuin thù
soirbhichidh siad gu leòr.

7 An taobh astigh dot bhallaibh fein
biodh sìth is sonas maith:
Deadh shoirbheas fos gu raibh gu bràth
ad lùchairt àrd a stigh.
8 Ar sgà mo bhràithreach 's luchd m
dhuit guidham síoth doghnà. (ghaoil
9 Ar sgá tigh naomh ar Tigh̃earna Di
iarram do leas gu bràth.

## SALM CXXIII.

MO shùile togbham riots': atá
'negcomhnuidh ar neamh na nspéur
2 Féuch mar ta sùil' na nseirbhiseach
ar làimh a maigh̃istir fein,
'S mar shùile banoglaich ar làimh
a bantigh̃earn' fein faraon:
Fethidh ar sùil' ar Dhia go ndéan
se tròcair oirnn gu caoin.

3 Déan gràsan oirnn, a Thigh̃earna Dhia,
dèan grasan oirnn gu luath:
Oir támaoid air ar lionadh lán
do tharcuis' is do dhfuath.

Le fanoid luchd na ſeaſgaireachd
líonadh ar nanam bochd;
le ſpíd na muinntir ùd ata
lán árdain is aniochd.

SALM CXXIV.

NOis abradh Iſraèl gu fíor:
mar bhiodh Jehobha linn:
Mar bhiodh Jehobha, as ar leth,
'ntra dhéirigh daoine rinn;
'N ſin dhéanta leo ar ſlugadh beo,
'ntra las a bhfeargſan rinn.
Rachmoid fuidh 'ntuil, 's ar nanam fos
rachadh fuidh ſhrothaibh teann.

'N ſin rachadh thar ar nanam bochd,
na tuiltigh árd gu lèir.
Moladh do Dhia, nach dtug è ſinn
mar chreich da bhfiaclaibh gèur.
Mar èan as líon na nèanadair
ar nanam as do chuaidh:
Do ſgaoileadh is do bhris an líon,
is ſhaoradh ſinn le buaidh.

Ar congnamh ta 's ar cuidiughadh
a nainm Jehobha thréin:
An neach do rinn an talamh tí,
's a chruthaigh neamh na nſpèur.

SALM CXXV.

TA ndream ni dóchas ann an Dia
Mar ſhliabh Sion a ghná,
Nach fèdir fos a chorrughadh,
ach mhairios ann gu bráth.
Ceart mar atà na beanntidh tric
timchioll Jeruſalem,

Ta Dia mar ſin, o 'nois gu ſíor,
timchioll a phobuil fein.
3 Oir ſlat luchd uilc cho ghabh ſi tà
ar chrann na ndaoine cóir :
Deagla gur ſín na fírenidh
an lámh gu peacadh mór.
4 A naitim úd ta maith, a Dhé,
do mhaitheas pàirtigh leo :
Is leis an droing ta trèmhdhireach
's na ngcroidhe tá gun ghó.
5 Acht fos an droing do théid a thao
ga nſlighidh chlaon le chèil,
Iomanigh Dia le luchd an uilc :
's biaidh ſíth air Iſraèl.

SALM CXXVI.

NTra thug Jehobha air a hais
bruid Shioin, do bhi ſinn
Mar dhaoine chunnaic aiſling mhòr
do mhoſgail as an ſuain.
2 Líonadh ar bêul le gàir' an ſin,
's ar tteanga fos le ceól :
A dubhradar 'meaſg Gentileach,
rinn Dia dhoibh bearta mòr.
3 Rinn Dia mòr-bheartadh air ar ſon :
chuir oirnne gàirdeachas.
4 Jehobha, pill ar bruid aiìs :
mar ſhruth ſa náird a deas.
5 An drong do chuir gu déurach ſìol,
gu ſubhach ní ſiad buain.
6 An neach gu curthid hachd th
le ſiol ro phriſoil caoin, (am
Ar bheth dhó gul gu muladach
ga iomrachadh gu fonn,

haitas pillfidh ſè gu dearbh,
ı giùlan ſguaba trom.

## SALM CXXVII.

ACAr tog Jehobha fein an tigh,
luchd togbhail diomhaoin iad:
r glèidh Jehobha 'mbaile fos,
luchd faire díomhaoin táid.
Dhuibh 's dìmhain bhì re mochairigh,
ſan noidhch' re caithris bhuan,
i 'githadh arain bròin: mar ſin
Da ſhercin bheir ſè ſuain.

Sè Dia bheir toradh bronn mar dhuais:
mar oighreachd bheir ſe clann.
Biaidh mic na hoig' mar ſhoighde gèur,
'nláimh ghaiſgigh thréin gach am.
S mo nèarachd fear ga mbì dhiobh ſùd
a ghlac ſa dhórllach lán:
ın ruidhadh labhridh ſiad ſan phort
ren naimhdibh olc gu dán.

## SALM CXXVIII.

Beannuight' gach aon-neach air a mbi
eagal Jehobha mhóir:
ann an ſlighibh fhíorghloin Dé
'ſdiúbhras a chèm ar chòir.
Oir toradh gníomh do làmhan fein
ioſan tu é gu hait:
annuighear thu gu mòr mar ſin,
's biaidh ſonas ort gu pailt.

Mar fhìneamhain tharbhach biaidh do
'N taobh ſtigh do t'ardoich fein, (bhean
o chlann mar phlanntoigh ol-chrainn úir
timchioll do bhúird gu lèir.

4 Fèuch, ſamhluidh ſin do bheannuighe
an neach da neagal Dia.
5 As Sion gheibh tu beannachadh,
is ſonas chean on Triath;
Is chì tu maith Jeruſaléim
re fad do làeth' gu léir.
6 Is clann do chloinne chí tu fos:
is Sìth air Iſraèil.

## SALM CXXIX.

BU tric do chràdh ſiad me om òig'
deir Iſraèl gu truadh:
2 Om óig' do chrádh ſiad me gu tric,
gidheadh nior rug ſiad buaidh.
3 Na treabhthaigh threabh ſiad air m
tharuing ſiad claiſſan fad. (dhruim
4 Acht bhris Jehobha ceartbhreithach
córdan na ndaoi gu grad.
5 Air naimhdibh Shioin gu raibh náir'
pillfaid ar gcùl gun cháird.
6 Mar fhéur a chríonas ſol ſa bhfás,
bhios ſhuas air tigh gu hárd:
7 Ní leis nach lìontar glac an fhir
a bhios gu tric a buain;
Is leis nach líontar ſgia na ti,
a bhìos re ceangal ſguab.
8 Ni mó deir luchd a bhealaich leo,
gu raibh oirbh beannachd Dé:
Ta ſinne fos gar beannughadh
a nainm Jehobha threin.

## SALM CXXX.

ON doimhneachd, O Jehobha Dhé,
do ghlaodh me riotſa ſuas.

Dhia, èifd rem ghuth gu furachair:
'Sre murnuigh crom do chluas.
Ma chomharthuighar leat aingidhachd,
a Dhé, cia fheafmhas riot?
Acht agadfa ta iochd: do chum
gu ftríochd a teagal duit.

Re Dia atáim aig feitheamh, fos
ta manam feitheamh ris,
ann na fhocal fírinneach
mo dhòchus cuirfidh mis.
Ta manam bochd ni 's furachair
aig feitheamh Dhé do ghná,
No bhíos luchd faire maidne fos
re fgarachdain na ntráth:
Ni 's furachair, a deiram fos,
ga fheitheamhfan gun ghó,
No bhios luchd forthair' annfa noidhch',
re teachd a fteach don ló.
7 Biodh dóchas Ifraéil an Dia:
oir tá a thrócair mòr,
Sann aig an Tighearna gu beachd
Ta fuafgladh pailt gu leòr.
8 Is bheir fe fein gun cheift ar bith
da phobul Ifraèl,
Lán-faoradh agus fuafgladh glan
o naingidhachd gu lèir.

SALM CXXXI.

MO chroidhe ni bhfuil àrdanach,
no fos mo fhùil, a Dhé:
Nior ghluaifas ann a ngcùifibh mór,
is áirde no me fhein.
2 Gu dearbh, mar naoidh ar chur on chích
chumas me fhein am thofd; L 3 Mar

Mar naoidh ar dul o chích a mháthar
is amhluidh manam bochd.

3 Bíodh dòchas maith aig Iſraèl
an Dia Jehobha treùn,
On aimſir ſo anois atann,
air feadh gach linn angcèin.

## SALM CXXXII.

AIr Daibhi déanſa cuimhn', a Dhé
's ar uile amhghar ghéur :
2 Mar thug ſe mionn' do Dhia, is móid
do Dhia ud Jacob thréun.
3 Dom thigh ni racham ſhèin a ſteach
no air mo leabaidh ſuas:
4 Ni leigam codla do mo ſhúil,
no ſuain dom roſcaibh fos,
5 Gu nuig a' nuair an fuigham âit
do Dhia Jehobha trèun,
Is âite comhnuidh bunailteach
do Dhia ud Jacob féin.
6 Fèuch, ann a ngcríochibh Ephrata
do chulamar an ſgèul :
Air machairibh na ngcoillteach dlù
fuaramar mar a ngcédn'.
7 Aig ſtòl a choiſe ſléchdaidh ſinn,
a nàros Dhia na bhfeart.
8 Erigh, a Dhè, gu tionad támh:
thu fein, is àirc do neart.
9 Sgeduight gu raibh do ſhagairtſa
do ghnà le hionracas:
Is dèanadh do luchd muinntir naomhth
gun tàmh úr ghàirdeachas.
10 Air ſgá do ſhearbhant dhíleas fein
Dáibhi dan dtug tu buaidh, Agh

haidh na tì do ungadh leat
na cuir ar ais gu truadh.
Do Dháibhi mhionnuigh Dia gu fíor,
's cho phill sé uaidh a bhfeasd,
l chathair rìoghoil cuirfidh me
tiarmad 'sdo shliochd gun cheisd.
Ma nì do chlann mo chobhenant
a choimhed, is mo reachd,
n teist do nì me theagasg dhoibh,
ma chumar leó gu ceart:
n sliochdsan suighidh mar a ngcèudn'
ad chathair ríogh, gu bráth.
3 Oir mhiannuigh agus roghnaigh Dia
Sion mar àite támh.
4 Se so mo thámh 's mo shuaimhneas fos
gu suthain is gu sior:
Ann so do dhéanam fárdoch dhamh,
oir sè mo mhiann gu fior.
15 Mór-bheannuighamf' a stór gu pailt:
dìolfam a bochd le lón.
16 Le slàint' a sagairt èduigheam:
's a naoimh níd iolach mòr.
17 Bheiram a nsin gu húrur glas
air adharc Dháibhi fás:
Is lóchrann dórduigh me don tì
do ungadh leam tre gràs.
18 Cuartuighidh me a naimhdesan
le nàir' is ruighadh gruaidh:
Acht airsan biaidh a choroin fein
a fás le hiomadh buaidh.

SALM CXXXIII.

O Fèuch, cia mèud a maith anois,
ca mèud an tlachd faraon, Brá-

Bráithre do bhí na ngcomnuidh 'ghná
an ſìth ſa ngceangal caoin.
2 Mar ola phrìſoil air a cheann,
rith air a nſhèuſoig ſios,
Si fèuſog Aron, is do ſhruth
gu hiomal èadaich 'rís.

3 Mar dhealt ar Hermon,'ndealt do thui
air ſléibhtibh àrd Shioin,
'N ſin dórduigh Dia an beannughadh,
a bheatha ſhíoruidhe bhuan.

SALM CXXXIV.

O Shearbhantadh Jehobha mhòir,
beannuighibh Dia a choidhch';
Da ngnà bheth ann a nàros Dé
nar ſeaſamh feadh na hoidhch'.
2 Na theampull togaibh ſuas bhur lámh,
beannuighaibh Dia na bhfeart.
3 Beannuigheadh Dia as Sion thù,
rinn neamh is làr le 'neart.

SALM CXXXV.

MOlaibhſe Dia, árdmholaibh fos
deadh-ainm Jehobha thrèin,
Is tugaibh cliu is moladh dhó,
ſhearbhanta Dè gu lèir.
2 O ſibhſe tá nar ſeaſamh fos
an tigh Jehobha mhòir,
An ccuirtibh áluinn tigh ar nDia,
molaibh é mar is cóir.

3 Molaibh an Tighearna, do bhrìogh
gu bhfuil ſe maith gach rè:
Da ainmſan ſinnaibh moladh ait,
oir 's nì ro-thlachdmhur è.

4 Oir

Oir Jacob fos do roghnigh Dia
na thròcair mhòr dhó fein ;
hò fein mar ionnmhus is mar ſheilbh,
do thagh ſe Iſraél.

Oir 's fioſrach me's is deimhin leam
gu bhfuil Jehobha mór,
u bhfuil ar Tighearna faraon
os cionn gach Dia a nglòir.
Gach nì air bith bu mhiannach leis,
rinn Dia ann neamh na nſpèur,
S ar talamh, 's annſna cuantibh mòr,
'ſna doimhneachdaibh gu lèir.

7 Do bheir ſe air an cheo dul ſuas
o chrích na talmhan tí,
Uiſge dó ní le dealanach ;
gaoth as a ſtór gan dí.
8 Gach céidghein do bhí annſa Nèipht
do bhuaileadh leis gu trom :
Do dhuin' is ainmhidh fos faraon,
bhì 'g iomachd air a bhfonn.

9 O Eiphte chuir ſe comhartha,
is mìrbhuilte le chèil,
Ad bhuilſgen fein ; air Phárogh fos,
's a ſhearbhantaibh gu lèir.
10 Na cinnigh lìonmhur chlaoidheadh leis:
mharbh rìoghridh cumhachtach.
11 Do mharbhadh Og Ríogh Bàſan leis,
Sihon Rìogh 'NAm̃oritach :

Gach uile rìoghachd mar a ngcèdn'
ga hiomadh bhì ſiad ann,
Do ſgrioſadh, is do mhilleadh leis
Dan raibh an tìr Chanà̃an.

12 A bhfonn sa bhfearann súd ar fad
mar oighreachd thiodhlaic sé;
*Ma*r oighreachd do chloinn Israèil,
siad pobull dìleas Dè.

13 Ta tainm, a Thighearna na bhfeart,
buan-mharthannach do ghná:
Ta tiomradh buan air chuimhn', a Dhé,
O linn gu linn gu bràth.

14 Oir air a phobul fein nì Dia
ceart bhreitheamhnas gu beachd:
Is gabhaidh eisan aithreachas
ma shearbhantadh le iochd.

15 Iodhoil na ngcinneach táid don òr,
's don airgiod ghlas faraon:
Is ni bhfuil ionnt' acht dìmhaoineas
rinnadh le làimhaibh dhaoin'.

16 Ta Béul ac', is gun chòmhradh ann:
is súilan, leis nach léir.

17 Ta cluasan ac', 'snior chluinnid leó:
gun anail fos na mbéul.

18 An mhuinntir tà ga ndèanamh sùd,
táid fein ro chosmhuil leó:
Is amhluidh tá gach uile neach
do chuireas ionnt' a dhóigh.

19 O beannuighaibh Jehobha mòr,
a theaghlach Israèil:
'Sa theaghlaich Aaron, beannuighibh
an Tighearna le chéil.

20 O theaghlaich Lèbhi, beannuighibh
is tugaibh cliù do Dhia:
Sibhse da neagal Dia faraon,
mor-bheannuighibh an Triáth.

1 As Sion beannuight' gu raibh Dia ;
ga bhfuil a chomhnuidh bhuan
ngcathair naomhth' Jeruſaleim.
Molaibhſe Dia gach uair.

SALM CXXXVI.

O Tugaibh buidheachas do Dhia,
do bhrìogh gur ſár-mhaith é :
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach rè.
2 Tugaibh do Dhia na nuile dhia
mór-bhuidheachas le chéil :
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach rè.
3 An Tighearn' os gach triath atà
àrd-mholaibh é gu léir :
Air ſon gu mair a thrócair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
4 Don tí na aonar fos do rinn
mor-mhírbhuilte gu trèun :
Air ſon gu mair a thrócair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.
5 Don ti le gliocas iongantach
do chruthuigh neamh nan ſpèur :
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach rè.
6 Don tí do ſhín air uachdar tuinn
an talamh tròm gu lèir :
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach ré.
7 Don tí do rinn na ſoluis mhór
ta ſoillſeachadh na nſpéur :
Air ſon gu mair a thrócair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè. 8 A

8 A ghrian gu huachdranachd ſan lò,
chum dhùinne gu budh lér:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

9 A ghealach is na réulta glan
do riaghladh oidhch' le chèil:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

10 Don ti rinn bualadh trom ſan Nèipht
air cèidghin dhaoin' is ſprèidh:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

11 Thug as a mbuilſgenſan amach
a phobul Iſraél:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach rè.

12 Le neart a gháirden ſínt a mach,
's le láimh atá ro-thrèun:
Air ſon gu mair a thrócair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach rè.

13 Don tì ler ſgoilteadh an muir ruadh
na bhloidibh as a chéil:
Air ſon gu mair a thrócair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach ré.

14 Is trìd a mheadhon do thug ſe
gu tèaruint Iſraél:
Air ſon gu mair a thrócair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach rè.

15 San fhairge ruaidh do ſgrioſadh leis
Pháro 's a ſh'uadh gu léir:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach rè

15 Don

16 Don tí da thrìd a nfhásaich mhòir
threòruigh a mhuinntir fein:
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu síorruidh feadh gach rè.

17 Don ti do bhuail, 's do lot gu trom
na ríoghridh láidir thrèun:
Air son gu mair a thrócair chaomh
gu síorruidh feadh gach ré.

18 Is rìoghridh uasal iomraiteach,
do mharbh le ghàirden fein:
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu síorruidh feadh gach ré.

19 Na measg sud do bhi Sihon ríogh
na Namoriteach tréun:
Air son gu mair a thrócair chaomh
gu síorruidh feadh gach ré.

20 Is Og air Bàsan bhí na ríogh,
do mharbh is chasgair se:
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu síorruidh feadh gach rè.

21 Is thug se fos mar oighreachd bhuan
a mfearannsan gu léir:
Air son gu mair a thrócair chaomh
gu síorruidh feadh gach ré.

22 A noighreachd thug do Israél,
a shearbhant díleas fein:
Air son gu mair a thrócair chaomh
gu síorruidh feadh gach ré.

23 Neach, air bhi dhùinn' ro-ísiol truadh,
do chuimhnigh oirnn nar féim:
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu síorruidh feadh gach rè.

24 Gu

24 Gu ſábhailt bhuin ſe ſinn', amach
o neart ar naimhde tréun:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach ré.

25 Ta tabhairt beatha do gach feoil
is lón do nuile chré:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſíorruidh feadh gach rè.

26 O, tugaibh moladh agus cliù
do Dhia na neamh 's na nſpèur:
Air ſon gu mair a thròcair chaomh
gu ſiorruidh feadh gach ré.

## SALM CXXXVII.

AIg ſrothaibh coimheach Bhabilòn,
ſhuigh ſinn gu brònach bochd;
Air Sion fos 'ntra chuimhnamar,
do ghuilamar gu goirt.

2 Ar géugaibh ſoiligh innte ſúd
ar gclàirſeach' chrochadh linn.

3 Oir dhiarr ſiad óran oirnn ann ſùd,
an dream rinn braighdean dìnn,
Is diarr ſiad luathghair' oirnn an drong
ler chreachadh ſinn gu leir:
A dubhradar, dhùinn ſinnaibh laoidh
do laoidhaibh Shioin fein.

4 'Ntìr choigrigh cia mar fhédar linn
òran Jehobha ſheinn?

5 Mar gcuimhnig̃ham thù, Jeruſalem,
rem dheis nior lean a ſeirm.

6 Mo theanga leanadh re mo ghiall,
mur gcuimhnig̃har thuſa leam,
Mur togbham os m'uil' aoibhnas árd
cathair Jeruſalém.

7 Clánn

7 Clann Edom, cuimhnigh thuſ', a Dhè,
oir dubhradar le tàir,
An latha truadh Jeruſalem,
lom, lom ì, ſíos gu làr.
8 O inghean uaibhreach Bhabilon,
a dhfáſaichar gu léir;
Mo nèarachd neach, mar rinn tu oirnn,
a dhìolfas duit da rèir.
9 Mo nèarachd neach a ghlacas fòs
do mhaoth-chlann bhega thruadh,
'S a phronnas iad gun acarachd,
re clochaibh tuinidh cruaidh.

## SALM CXXXVIII.

LEm uile chroidh' àrd-mholfam thú,
àrd-mholfam thù gu caomh
2 'N lathair na ndia. Is ſlèchdfam dhuit
maghaidh red theampul naomhth',
Is molfam tainm, bhrígh tſírinn cheart,
'ſdo chaoimhnais ghrádhaich fein:
Oir tſocal fiorghlan d'árduigh thù,
os cionn tuile ainm gu leir.
3 San ló do ghlaodh me riot, a Dhé,
fhreagair thu me gu luath:
Is thug tu ſpionnadh dhamh gu leòr,
le treóir, am anam truadh.
4 Bheir ríoghridh mòr na cruinne dhuit,
àrd-mholadh binn gu lèir:
San uair a ngcluinntar leò, a Dhia,
deadh-bhriathra glan do bheil.
5 An ſlighthibh fos Jehobha mhòir
ſeinnidh ſiad ceòl gu hait;
Ar ſon gur onorach,'s gur árd
glòir àluinn Dhia na mſeart.

6 Ge hárd Jehobha, feallaidh fé
air daoinaibh umhla còir;
Acht 's lèr dhò 'ndrong ûd, fad o làimh,
ta lán don àrdan mhòr.

7 Da ngluaisfinn ann a 'mbuilfgen fòs
na triobloid mhóir dam chlaoidh,
Ata me fiosrach dóchafach
gu beothuigh thufa mi;
Anaghaidh corrigh mhòir mo nàmh,
do lámhfa fíntar leat,
Is nì do dheaflámh ann a mfèum
mo theafairgin le neart.

8 Gach ní fambith a bheanas damh,
coimhlìonuidh Dìa gu tréun:
Is buan do ghràs, a Dhia, gu bráth;
oibridh do lámh na tréig.

## SALM CXXXIX.

DO rannfuigh thu,'s is aithne dhuit
mife, Jehobha thréin.
2 Mo fhuigh', is m'èirghe 's aithne dhuit;
's lèir dhuit mo fmuain a ngcéin.
3 Mo chémna, is mo luidhe fios
do chuartuigh thu gu dlù;
Is ar mo fhlighthibh fein gu léir
's gèur-fhiofrach eolach thú.

4 Féuch, ni bhfuil focal mòr no beg
no uirghioll ann mo bhéul;
Mun labhram iad, a Dhia na mfeart,
nach aithne dhuit gu léir.
5 Do chuartuigh thu me ar gach taobh,
romham firaon 's am dhéidh;
Do làmh ta neartmhur cumhachdach
da leig tu orm a Dhè. 6 Tá

Tà nteòlas ſo ro iongantach,
is ormſa ta ſe cruaidh;
Ni 'nrigam air, oir ta ſe àrd
ren thuigſin, 's ré na luadh.
7 Cia 'ntàit' ar bith a mféud me dol
od ſpiorad glic a Dhé?
Od ghnùis ta uile-léirſinneach
cia 'ntaobh a theichfas me?

8 Dan rachuinn ſuas ar neamh na nſpèur,
ata tu fein a nſùd;
Dan luidhainn ann a nifrionn ſhíos,
tá tu ſa nionad úd.
9 Ar barraibh ſgià na maidne fos
dan ſiobhluinn fad o làimh;
Gu hiomalaibh na fairge móir
chum comhnuidh agus tàmh.

10 Stiùbhridh tu me ann ſin, a Dhê,
led làimh ta tréun an neart,
Is nìtar leat mo chongbhail fos
led dheaſláimh mhòir gu beachd.
11 Da nabrainn,gu déan dorchadas
gu deimhin mfolach uait;
Biaidh 'noidhche fein mar ſholus glan
ag iathadh orm ma ngcuairt.

12 Gho nfholaigh uaitſa dorchadas,
's comh-ſhoiller oidhch' is lá:
'S ceart ionann duitſe 'nduibhre dorch
is ſolus glan na ntrá.
13 Oir féuch do ghabh tu ſealbh gu moch
air m'áirnibh is me maoth:
Sann leat do rinneadh mfholach fos
a mbolg mo mhàthar chaoimh.

14 Ard-

14 Ard-mholfam thú, oir 's uamhasach
'S is mìrbhuilteach mo dhealbh:
Ta toibridhs' iongantach: 's is lèir
do manam è gu dearbh.
15 'N Tra rinneadh me an díomhaireachd,
's a dhealbhadh me gu ceart
A náitibh iochtrach talmhain shìos;
budh lér dhuit brìgh mo neart.

16 Mo shubstaint tra bhi si gun dreach,
dod shùilibhsa budh lèr;
Mo bhuill gu hiomlan chuireadh sìos
sgríobht' ann ad leabhar fhein;
Gidheadh re aimsir is re hùin
do dhealbhadh iad san nam:
Ar bheth dhoibh roimhe sin gun dreach,
's nach raibh a haon dìobh ann.
17 'S ro-phrìsoil uime sin, a Dhé,
do smuaintighs' uile leam:

'S ro-líonmhur mór re náireamh iad
's re ngcur ar cunntas ceann.
18 Re náireamh, 's mòr gur lìonmhuir iad
no gaineamh mhìn na tràgh':
Ar mosgladh as mo chodal damh,
tàim maille riot do ghnà.

19 Marbhthar an taingidh leat gu beachd,
o Thighearna ro-thrêun:
Anois, ò dhaoine fuileachtach
imthighibh uam a ngcéin.
20 Oir labhradar a taghaidh, Dhé,
le aingidhachd easaontais;
Is thug do naimhde mìrunach
t-ainm naomhth' a ndìomhainas.

21 Nach

21 Nach bhfuil me tabhairt fuadh, a Dhia,
don druing thug dhuitse fuath?
Nach bhfuil me gabhail gráin don dream,
a taghaidh dhéirigh suas ?
22 Fuath iomlan thug me dhoibh gu
mar naimhde nìn a meas. (beachd:
23 Rannsuigh me, Dhé, mo chroidhe faic:
mo smuaintigh fèuch, fionn mis :
24 Féuch agus amhairc fein a bhfuil
sligh' aingidh olc am chlè :
Is ann san tslighidh shìorruidh chòir
gu díreach treóruigh mé.

## SALM CXL.

ON drochdhuin' saor is teasairg me,
o Dhia Jehobha naomhth':
O nfhear atà re foireigneadh
déan dìdean dhamh gu caomh.
2 Na ngcroidhe táid ag smuaintiughadh
ar aimhleas mòr gach lá :
Chum cath is comhrug cruaidh atáid
ar cruinneachadh do ghnà.
3 Mar theanga naithreach, rinneadar
an teanga sgaiteach géur :
Ta nimh is poinson naithreach fos
a bhfolach iona mbéul.
4 O làimh na ndaoi, glèidh mis, a Dhé;
's o luchd a nfhoirneart, díon :
Mo chèmna theilgin bun os cionn,
se fùd an rún 's a miann.
5 Dfoluigh na huaibhrigh goiste dhamh,
is còrduigh' fos, dam sgrios
Re taobh an bhealaich sgaoil siad lion:
do leag siad cep gun fhios. 6 Re

6 Re Dia Jehobha dubhairt me,
's tu fein gu beachd mo Dhia:
Eisd re guth mathchuingheadh anois,
o Thighearn' is a Thriath.

7 Is tus is spionnadh slàinte dhamh,
Jehobha Dhia na mflath:
Chuir dìon is folach ar mo cheann
a naimsir troid is cath.

8 Na deónigh miann a naingigh uilc,
o Thighearna na mfeart:
Asinntleachd fos na soirbhigh leis,
mun árduig'har iad an neart.

9 Acht ceann na druinge chuartuigh me
ma ngcuairt le tuaileas bhréug,
Gu rabhaid ar a bhfolach fos
le tùbaisd' mhòr a mbéil.

10 Orra gu tuiteadh éibhla loisgth',
teilg iad sa nteine, beo:
A nflochdaibh domhain síos, do chum
nach èirghiodh iad ni 's mò.

11 Na daingnighthar ar talamh fos
fear-labhairt uile a chaoidhch':
Biodh olc a sealg fir foireignidh
da leagadh is da chlaoidh.

12 Is aithne dhamh gu ndearna Dia
don dream ta 'namhghar goirt
A ngcùis a sheasamh dhoibh gu tréun;
is còir na ndaoine bochd.

13 Do bheir na fírenidh gu dearbh
dot hainmsa moladh mòr:
Biaidh comhnuidh bhuan a tfiaghnais fein,
a Dhè, aig daoine còir.

O Dhia, atàim ag èighach riot,
dèan deithfir chugam fhein:
Is tabhair èifteachd fos dom ghuth,
'ntrà ghlaodhas riot a mfhèm.
2 Mar bholtrach túis ad láthair fuás,
mar fin biodh murnuigh riot:
Is togbhail fuas mo lámh, gu rabh
mar íodhbairt fheafgair dhuit.

3 Cuir faire air mo bhèul, a Dhia:
dorus mo bhéilfa glèidh.
4 Gu drochbheart, no gu olc ar bith
na aom mo chroidhe, Dhé:
Deagla le luchd na haingidhachd,
gu ccuirfinn olc a ngnìomh,
Ge milis blaft' a nfòdh 's a nglèus,
nior íofaim fein maoin díbh.

5 Buaileadh an fíreun me le fmachd,
gabhidh me fin gu caomh:
Gabhidh me uaidh an tachmhafan,
mar ola phrífoil mhaoth;
Cho bhris a mbualadh ùd mo cheann:
oir fos thèid murnuigh fuas,
'Ntrá bhíos a naitim ùd gu truadh
na namhghar cruaidh a nfàs.

6 'Ntrà theilgfar fíos ar chlochaibh
a mbreitheamhuin gu lèir; (cruaidh
'N fin cluinnidh fiad, oir 's milis binn
deadh-bhriathra grinn mo bhéil.
7 Ar cnàmhan fos aig bèul na huaigh
do fgaoileadar le tàir:
Mar ghearrar is mar fgoiltear fiodh
na fpealtadh air an lár.

8 Acht táid mo fhùile rio'sa suas,
Jehobha Dhia na mfeart:
Na fàgsa manam bochd gun treoir,
's tu fein mo dhòigh 's mo neart.
9 O teasairg me on rib', a Dhè,
do leagadar dam sgrios;
'S o eangaich luchd na haingidhachd,
a dfholuighdar gun fhios.

10 Acht tuiteadh luchd na haingidhachd
na nlíontaibh rinneadh leo:
An feadh bhíos mise gabhail thart,
's a téarnadh asta beo.

SALM CXLII.

GHlaodh me re Dia lem ghuth: is fos
lem ghuth rinn murnuigh ris.
2 Mo chaoi na fhiaghnais dhóirt me'mach:
's mo thrioblóid dfhoillsigh mis.
3 'N tra bhí mo spiorad báight a stigh,
'n sin baithne dhuit mo chèm:
San bhealach ionar shiubhail me,
gun fhios do leag siad lìon.

4 Damhairc me air mo dhéis, is dfèuch,
's ni 'nraibh fear meólais ann;
Nò neach do manam bheireadh spéis:
thréig cabhair me sa nam.
5 O Thighearna, do ghlaodh me riot,
á dubhairt me gun ghò,
Gur tu is tearmunn dìleas damh,
's mo chuid an tír na mbeo.

6 Ar son gur chlaoidheadh me gu truadh,
èisd re mo ghlaodh sa nam,
Is saor me o luchd mfhorneart mhòir:
oir 's treise leó no leam. 7 As

7 As priosun manam buin amach,
tainmsa gu molfidh leam :
Is iathfuid umam firenigh :
oir ni tu pailtas riom.

## SALM CXLIII.

RE murnuigh èisd,is aom do chluas
re mathchoingheadh,a Dhè :
Ad tfírinn, is ad cheartas árd
gu gràsmhur freagair me.
2 Na tionnsgain ann a mbreitheamhnas
le tòglach dìleas fein :
Oir 's dearbh nach saorthar duine beó
ad tfiaghnais ann a mbéinn.

3 Oir lean an námhaid égcorach
le tòir ghéur manam bochd,
Mo bheatha theilg se sìos le tàir,
leag ris an lár gun iochd.
Do chuir se me a ndorchadas
chum comhnuidh ann gu truadh,
Is ionann me 's an dream gu dearbh
bhiodh fada marbh sa nuaigh.

4 Is uime sin ta manam báight
gu crádhteach ann mo chom:
Mo chroidh' am chliabh gu muladach
ar fás gu tuirseach trom.
5 Na láith o chiàn do chuimhnìgh me,
tàim cnuasachadh gun tàmh
Toibridh gu léir: 's is smuaintiughadh
air gníomharthaibh do làmh.

6 Mo lámhan shín me riotsa suas:
a ngeall ta manam ort,
Amhluidh mar bheithas fearann cruaidh
ar tiormachadh le tart.

7 Eisd riom, a Thighearna, gu grad,
chuaidh as do manam bochd;
Do ghnúis na ceil, deagla gu bìom
mar dhruing chuaidh sios don tslochd
8 Toir orm gu gcluinntar leam gu moch
guth binn do chaoimhnais gràidh,
Oir ionnad chuir me fhein gu mòr
mo dhòchas is mo dhóigh,
A mbealach fos a ngluaisfar leam
tabhair orm gu naithnigh me:
Oir riot atà me togbhail suas
mo spiorad truadh a Dhé.
9 Om naimhdibh guineach, teasairg me,
o Thighearn' is a rígh:
Dot tionnsaidh theich me fos, do chum
gu foluight leatsa mi.
10 Do thoil do dhèanamh teagaisg dhamh,
oir 's tu mo Dhia gu beachd,
O 's maith do spiorad: treòruigh me
gu tir na fìrentachd.
11 Sgà tainmsa, beothuigh me gu trèun,
a Dhè Jehobha mhòir:
Sgà tsírentachd, saor manam bochd
o thriobloid ghoirt 's o leòn.
12 Cuir as dom naimhdibh tríd do ghràs,
is sgrios an drong gu léir
Atá cur manam truadh fuidh leòn:
oir 's mise tóglach fein.

## SALM CXLIV.

BEannuight gu raibh Jehobha trèun,
mo charruig è 's mo threòir;
Mo lámh' a theagaisgas gu cath,
's gu comhrac maith mo mheóir.

Mo mhaith,mo dhíon,'s mo bhaidal árd,
mo fhláanuighntheoir, is mo fgiàth,
e cheannfuighios mo dhaoine fúm :
mo mhuinighin fe Dia.

Dhia, crèud é nduine, gu bhfuil tu
ag gabhail eolais air ?
Io créud è mac an duine fos,
gu dtug tu é fadear ?
An duine, 's cofmhuil é gu fíor
le díomhainas gun ftà:
a làeth' mar fgàil, 's mar fhaileas fos
ag gabhail thart atà.

O lùb, a Dhia, do fhlaithis àrd,
thig fein gun cháird anuas :
uin ris na flèibhtibh mór led neart,
is uadh thèid deatach fuas.
Leig chuc' amach do dhealanach,
ler fgaoilar iad ar fad :
teilg amach do fhoighde géur,
ler chlaoidhar iad gu grad.

Sin uait do làmh as ticnad árd,
faor me, is fuafgail orm
uifgibh làidir iomarcach :
's o láimh na ngcoigreach borb.
An drong ga bhfuil a mbèil ag teachd
air diomhaoinas gach ló :
n deaflámh fùd, is deaflàmh i
lán ìgain agus gò.

Dhuit finnam òran nuadh, a Dhè,
fann air an tfaltuir ghrinn,
ir inneal ciùil na ntèuda deich
dhuit finnam moladh binn.

10 Sé Dia do bheir do rìghribh mòr
 flàint' agus buaidh gu trèun,
Sé fhaoras Dáibhi a óglach caomh
 on chloidheamh mhillteach ghèur.

11 Saor me, is fuafgail orm o láimh
 na ngcoimheach, ga bhfuil bèul
Làn díomhaoinais; 's a ndeaflámh fos
 na deafláimh feill' is brèig'.

12 Do chum go mbìodh ar macridh fás
 mar fhaillein ùr na nòig':
'S mar chlocha cùinne ar ningheana,
 fnoighte mar phalais mhòir.

13 Ar fgioboil lán do nuile ftòir;
 go mbíodh ar dtréuda ag breith
Na mílte, feadh deich mílte fos
 nar fráidibh fein gu feth.

14 Ar daimh gù hobair láidir calm,
 gun bhrifeadh 'mach, nó fteach;
Do chum nar fráidibh fos nach bíodh
 guth caoi gu gearanach.

15 'S beannuight' a mpobul fin atá
 fan ninmhe fo gu beachd;
'S beannuight' a mpobul fos, dan Dia
 Jehobha Triath na mfeart.

## SALM CXLV.

ARduigham thù, mo Dhia, 's mo Rìgh
 tainm beannuigham gu bráth.
2 Dot hainmf' a mfeafd do bheiram cliù
 árduigham thù gach lá.
3 Ta Dia Jehobha môr gu dearbh,
 ionmholta Dia gu môr,
Cho nfhèdar méad a mhôrdhachdfan
 a rannfughadh gu leôr. 4 Mol

4 Molfidh gach ál do ghniomhartha
do nál a thig na ndéidh,
Is toibridh cumhachtacha fos
ſior-chuirfar leó a ngcéill.
5 Onoir do mhòrdhachd ghlórmhar fèin
cuirfam a ngcèill gu beachd;
Air hoibribh iongantach gu lèir
labhram, a Dhê na mfeart.
6 Labhridh daoin' oile fos air neart
do bhearta uathbhaſach;
Is miſe, foillſigham gu mór
do mhòrdhachd iongantach.
7 Is cuirfar leò a ngcéill gu pailt
iomradh do mhaithas mhóir;
Do cheartas glan, is tionracas
molfaid gu binn le ceól.
8 Ta Ntighearna ro-ghráſmhur caoin
is làn do thruacantachd;
Atá ſé mall chum feirg', is fos
pailt ann a ntròcaireachd.
9 Is maith Jehobha do gach dùil;
tá thròcair chaomh gu beachd
Os cionn gach obair agus gníomh
do rinneadh leis le 'neart.
10 Dhia, molfidh toibridh thú ar fad;
led naoimhibh moltar thu:
11 Ar glóir do ríoghachd labhridh ſiad;
innſid do neart le cliù.
12 Do chum a bhearta cumhachtach
gu tuigfadh clanna daoin';
Gu bhfuil a rìoghachd, àrd do ghlóir,
is mòrdhalachd farach.

M 2 13 Do

13 Do rìoghachd fein, is ríoghachd í
tá síorruidh buan gu beachd;
Is mairfidh tu'chdranachd gu bráth,
re feadh gach àil re teachd.
14 Congmhaidh Jehobha suas le neart
an drong tà tuitam síos;
'S an dream ta claonadh chum an làir,
togbhidh sé 'nàird arìs.

15 Ta súile fos gach dùil' ar bith
ag feitheamh ort a Righ;
Is tá tú ann sna tráthaibh ceart
a tabhairt dhoibh a mbìdh.
16 Atá tu ann ad thoirbheartas
fosgladh do làimh gu mòr,
Is miann gach neithe beò ar bith
sásuighar leat gu leór.

17 Ta Dia na uile shlighthibh ceart,
naomhtha na uile ghníomh.
18 'S dlù Dia do mhéud sa ghairmas air,
feadh ghairmas air gu fíor.
19 Deadh-mhiann gach neach da neagal é
coimhlíonidh sé gu pailt;
Is éisdfidh eisean re na nglaodh,
saorfaidh sè iad na nairc.

20 An drong ta tabhairt gráidh do Dhia,
dhoibh ní sé tearmunn deas;
Acht fos na haingidh olc gu léir
do nì sè fein a nsgrios.
21 Ag luadh ar cliú Jehobhá thrèin
bithidh mo bhèul gun cheisd:
Ainm naomhtha beannuigheadh gach feoil
gu síorruidh buan a mfeasd.

SALM

DIa moluibh; mol ó manam, Dia.
2 Molfa me Dia rem bheò.
Ard-ſinnidh miſe cliù dom Dhia,
re fad mo rè 's mo lò.
3 Na earbibh, is na dèanuibh bun
a prionnſuighibh láidir tréun;
Nò fos a mac aon-duin' atann,
's gun fhurtachd ann re fèim.

Ta analſan dol aſs amach,
thèid ſé ga úir air ais,
Théid aſs da ſmuainteachadh gu léir
ſan lò ſin fein gu cas.
'S beannuight' an duine ſin ga bhfuil
Dia Jacob dhò mar neart;
a mbhfuil a dhòchas ann na Dhia
Jehobha Triath na mfeart.

Sè chruthuigh neamh, is muir, is tir,
's gach aon-nì ionnta tá;
ſé do choimhdeas fírinn fos
gu ſíorruidh is gu bràth.
Re daoinibh tá fúidh fhorneart mhóir
cumidh ſè cóir gu caoin,
ıeir biadh do nocrach; cuirfidh Dia
na priſunaigh fa ſgaoil.

Se Dia ta foſgladh ſùl na ndall,
togbhidh Jehobha mòr
ı drong atá ar cromadh ſíos,
is caomh leis daoine còir.
Baintreach, is dìlleacht' ſeaſmhaidh Dia,
ſè 's dìon don choigcreach ann:
ht ſlighe fhiar na ndaoine daoi
teilgidh ſe bun os cionn.

10 Biaidh Dia na árdrigh m..r gu bràth
do Dhias', o Shioin naomhth',
O linn gu linn gu marthannach.
Moluidhsa Dia gu caomh.

SALM CXLVII.

MOluidhsi Dia oir 's maith bheth se iur
árdmholadh binn dar Ndia:
Oir 's tlachdmhur è, 's is maisoil súd
bhi tabhairt cliù don Triath.
2 Suas togbhidh Dia Jerusalem;
cruinnighidh sè le chèil
An dream dan drinneadh díbearthoigh
do ghinoil Israéil.
3 Do naitim ga bhfuil croidhe brúit
do bheir sé slàinte mhór:
Sè cheanglas suas gu faicilleach
gach cneidh ta orr' is leòn.
4 Na réalta lionmhur áirmhar leis;
ga nainmachadh gu lèir.
5 Is mór ar Ndia, 's is mòr a neart;
gun tomhas ar a chèill.
6 Togbhidh Jehobha suas gu dearbh
na daoine ciùin aris:
Is leagsar leis na daoi le táir
gu lár ga nteilgeadh síos.
7 Sinnibh do Dhia Jehobha mór,
le buidheachas gu binn:
Sinnibh dar Ndiaine moladh àrd
air téud na cláirsigh ghrinn:
8 Noch fholchus neamh le neulluibh tiugh,
ullmhuighidh sé fearthuinn fos
Don talamh: sè bheir air a nfhéur
bheth fás air slèibhtibh mòr.

Do nainmhidh 's do gach beathach fiat
bheir eisean biadh gun dì:
do na fiachaibh óg' maraon
a ghlaodhas 'giarraidh bìdh.

ɔ An neart a neich cho bhí a dhùil,
ge mór a lúdh 's a threis';
ho ghabh sé tlachd a ngcosaibh fir
sheasmhas gu dìreach deas.

1 Ta Dia ag gabhail tlachd gu mòr
don dream da neagal è,
huirfas a ndóchas is a ndòigh
na thròcairsan gach rè.

2 Tabhair moladh o Jerusalem,
do Dhia Jehobha mór,
od Dhiasa tabhair moladh fìor,
O Shioin mar is cóir.

3 Croinn-dhruididh fos do dhoirsi mòr
do neartuigh sè gu maith:
o bheannuigh sè do shliochd gu léir
ad mheadhon fein astigh.

4 Sé chuirfas ann ad chríochaibh fos
sìoth agus sonas mór:
è ní le smior a chruithneachd ghloin
do sháſughadh gu leòr.

5 Sé chuirfas àithn' amach air tír,
ní bhriathar rith gu luath.

6 Bheir sneachd mar olann; sgaoilidh sè
an liath-reoghadh mar an luaith.

17 Leic-oidhre teilgidh sè amach
mar ghreamanna nach gann;
Agus sa nfhuachd a rinneadh leis
cia shèdas seasamh ann?

18 Cuirfidh ſe bhriathar mór amach,
is leaghar iad arís:
Ar ſéidfadh dhó le gaoith a nſin,
ſruthidh na huiſgead ha ſíos.

19 Do Jacob ta ſè foillſiughadh
a bhriathra fíorghlan naomhth',
A ſtatuin is a bhreitheamhnuis
do Iſraèl gu caomh.

20 Nior dheónuigh ſe a maitheas ùd
d' aon fhineach tá ſuidhn ghréin:
A bhreitheamhnuis nior b'aithnidh (dhoibh
Moluidh Jehobha tréan.

SALM CXLVIII.

MOluidhſa Dia. Ardmholuidh fos
Jehobha mòr gun cháird
O neamh na nſpéur: moluidhſa Dia
'ſna hionadaibh is áird.

2 Uil' aingle Dè mòr-mholuibh é:
moluibh è 'ſhluadh gu lèir.

3 O ghrian 's a ghealach moluibh è:
's a réulta glan na nſpèur.

4 O neamha àrd na nuile neamh,
is uiſgeachan atá
A ngcomhnuidh ſhuas os cionn na nſpéur,
moluidhſa Dia do ghná.

5 Tugadh iad cliù is moladh binn
do ainm Jehobha thrèin,
Oir chuir ſe aithin amach le neart,
is rinneadh iad da rèir.

6 Do rinn ſè fos an daingneachadh
do chum bheth buan do ghnà:
Is chuir ſè ſtatuin orra ſúd
nach dtèid ar gcùl gu bráth.

On ttalamh fos atá fuidh neamh
moluibh Jehobha tréun;
Dhraguin ábhail uathbhasach,
's a dhoimhneachta gu léir.

Tein'-aidheir agus cloichshneachd chruaidh,
an ceò théid suas 's an sneachd;
Gaoth dhoinionnach ag coimhlionadh
a bhriatharsan gu beachd.

9 Na sléibhte farsing atmhur mòr,
's na tulaich fos le chéil:
Gach craobh bheir toradh agus bláth,
's na Sèdair árd gu léir.

10 Gach beathach, ainmhidh, is gach dùil
a shnàigios air an làr,
S gach éunlaith sgiathach itagach
tà gitaligh gu hárd.

11 Gach rìgh ar talamh làidir mór,
's gach pobul fos ar bith;
Na prionnsuigh is luchd breitheamhnuis
tá os gach tír fa leth.

12 Na hóigfhir is an mhacridh dheas,
's na maighdiona le chéil;
Na seanoira ta eólach glic,
's na leinibh òg gu lèir.

13 Ainm Dhé árd-moladh iad, oir tá
ainmsan amhàin ro-mhòr:
Os cionn na talmhan agus neamh
do àrduigheadh a ghlòir.

14 Adharc a phobuil árduighar leis,
súd chlù a naoimh gu léir,
Cloinn' Israéil, a phobuill chaoimh.
Moluidh Jehobha tréun.

MOluidhſa Dia: is oran nuadh
 ſinnibh do Dhia gu caomh;
Sinnibh a mholadhſan gu binn
 a ngcoimhthionol na naomh.
2 Biodh Iſral aoibhneach ann a Ndia
 an tì do chruthuigh è:
Deanadh clann Shioin gáirdeachas
 na nRigh ar feadh gach rè.
3 Is ann ſan damhſa tugadh iad
 da ainmſan moladh binn:
A chliù le tiompain ſinneadh iad,
 is leis an chláirſigh ghrinn.
4 Oir ta Jehobha gabhail tlachd
 na phobul díleas fein:
Do ni ſé ſgiamhach le na ſhláint'
 na daoine ſ.imh gu léir.
5 Biodh air na daoinibh naomhth' a nſin
 úrghàirdeachas a nglòir:
Is ar a nleabuibh ſinnadh iad
 do Dhia le hiolach mór.
6 Gu rabh árd-chliù an Tighearna
 gu dligheach ann na mbeul:
Is iona nláimhſan fos gu rabh
 cloidhiomh dà-fhaobhar géur.
7 Do chum gu déant' air fineachaibh
 lán-dioghaltas gu trom:
Is mar a ngcèdn' air phoibleachaibh
 ſmachdachadh goirt mar thoill.
8 Do chum gu déant an Ríghridhſan
 a chur fuidh chuibhreach gèur,
Fuidh gheimhlibh teann do niaran
 a nuaiſle mòr gu lèir. (chruaidh

9 Chum

Chum dioghaltas do chur a ngniomh
ta sgríobht' na fhocal ceart:
'o cliù na mfirenach gu lèir.
Moluidhsa Dia na mfeart.

SALM CL.

Moluidhsa Dia. Na theampul naomh
moluidhsa Dia gu mór:
A nspèuraibh árd a chumhachta
molaibh è mar is cóir.
2 Ar son a ghniomhartha ro-thrèun
moluidhsa Dia gun cháird:
Do rèir a mhòrdhachd molaibh è,
's a ghlòir atá ro-árd.
3 Le guth na gall-truimp' mar a ngcèdn'
moluidhsa Dia gu binn:
Air clàirsigh sinnibh moladh dhó,
is air an tsaltuir ghrinn.
4 Le tiompain tugaibh moladh dhó
san damhsa mar a ngcédn':
Le Organ togaibh suas a chliù,
's le inneal ciúil na ndtèud.
5 Air Simbalibh ta labhar binn
moluidhsa Dia gun chàird:
Moluidhsa Dia air Simbalibh
ní toirm is fuaim ro-árd.
6 Gach uile dhùil sa mbith ta beo
ga bhfuil a ndeò na ncré,
Ard-mholadh iadsan Dia gu mòr.
Moluidh Jehobha trèun.

FINIS.

# Foirceadul Aithghear,
# CHEASNUIGHE,

Ar ttùs ar na òrdughadh le *Coimhthionol* na *Ndiàghaireadh* aig *Niàrmhanister* an SASGAN.

Leis an Daontuighe *Ard-ſeanadh Eagluis* na HALBANN, chum a bheith na chuid égin daonmhodh Chràbhuidh edir Eaglaiſaibh CHRÍOSD annſna trì RÍOGHACHDAIBH.

Ar na chur a *Ngaoidheilg*, le *Seanadh* EARRAGHAOIDHEAL.

*Do chuireadh ſo angclo anois an treas uair.*



Ar na chur a ngclò a *Ndùn-éduin* le Oighreachaibh *Aindra Ainderſon* a Mbliadhna ar DTIGHEARNA 1691.

## A LEGHTHORA.



*Ar a rinn a ngràdh do bheith aguinn do phobul an Tighearna, atà a gnàthughadh na teanga gaoidheilg, ſinne a bhroſnughadh ar ttùs chum a Ncatachioſma aithghearr ſo do tharruing as an bhèarla dhoibh; is amhluidh do bhroſuuigh an rùn cèudna ſinn roimhe ſo, tuilleadh do na leabhraibh ſin do bhualadh a ngclò an dara huàir, le claochladh beg ar cuid do na focla ata ſan chèud Tranſlàſion. Oir ni amhà'n gu nraibh na leabhair a nuair ſin, mar ataid anois, ro ghann, acht mar a gcèudna dhaithnigh ſinn le gnàthughadh na nleabhar do bheth aguinn, gu raibh an cèud Tranſlàſion ſin cruaidh ar an phobul, agus dothuigſe, do bhrìogh go do lean ſinn ro theann ris an bhèarla; 'ſamhluidh anois atàid ar a mbualadh a ngclò an treas uair, agus na ſothuigſe nò an chèud uair gu*

*mòr*

*mòr le began claochladh. Uime ſin, a Lèughthora Chrìoſduidh, gabh miſneach chum an leabhar ſo do thànig anois amach, do ghnàthughadh le dùbhchiall, ann a bhfuil cinn àrid a Chreidimh Chrìoſduidh ar a ngcur ſìos go haithghearra iomlan, oir,* Is ì ſo a bheatha ſhuthain, eòlus do bhith aguinn air Dia, is air a mhac Ioſa Crìoſd, *Eoin.* 17. 3. *Agus guidh thuſa air an Tighearna, ſo a bheannachadh mar mheadhon àrid chum eòluis ſhoiſgeil Chrìoſd a chraobhſgaoileadh annſna crìochaibh gaoidhlachſa. Gràſa maille riot.*

Foirceadul aithghearr,

# CHEASNUIGHE,

Ar ttùs ar na òrdughadh le *Coimhthionol* na *Ndiaghaireadh* ag *Niàrmharister*, a SASGAN.

Leis an Daontuighe *Ard-seanadh Eagluis* na HALBANN, chum a bheith na chuid ègin daonmhodh Chràbhuidh edir Eaglaisaibh CHRIOSD 'sna trì RÍOGHACHDAIBH.

## CEISD.

C. *Rèud is crìoch árid don duine?*

F. Is ì is críoch àrid don duine Dia do ghlòrughadh agus do mhealtuin gu suthaine.

2. C. *Créud an riaghail thug Dia dhùinne ar dteagasg chum go bhfèdmaoid eisean do ghlòrughadh agus do mhealochduin?*

F. Is è focal Dé (atá ar na chur síos sgriobtuiraibh an tseintiomna agus an tiomna

tiomna nuaidh ) amhàin is riaghail dùinne d.r dteagusg chum go fèdmaoid eision do ghlórughadh is do mhealtuin.

3. C. *Créud atá na Sgriobtuiridh gu hárid ag teagasg ?*

*F.* Atàid na Sgriobtuiridh gu hárid ag teagasg, gach nì is cóir don duine chreidsin adtimchioll Dhé, agus an dleasdanas atà Dia a giarraidh ar an duine.

4. C. *Crèud é Dia ?*

*F.*Dia is Spiorad é,ata neamh-chríochnuighach, biothbhuan, neamh-chlaochlodhach iona bhith, ghliocas,chumhachd, naomhthachd, cheartas,mhaitheas, agus fhìrinne.

5. C. *A bhfuilid tuille Dèe ann achd a haon ?*

*F.* Ni bhfuil acht a haon amhàin, an Dia beo fíor.

6. C. *Cia lìon pearsa atá san diaghachd?*

*F.* Atáid trì pearsa san diaghachd, an tathair,an mac,agus anSpiorad naomhtha: agus an triarsa is aon Dia iad, ionann a nádur, coimhmeas a ngcumhachd agus a nglóir.

7. C. *Crèud iad órduighthe Dé ?*

*F.* Is iad òrduighthe Dé, a rùn sìorruidhe, do rèir comhairle a thoile, leis an dòrduigh sé roimh láimh, chum a ghlóire fein, gach ni thig gu crích.

8. C. *Cionnus atá Dia ag cur a órduigheadh a ngníomh ?*

*F.* Atà Dia ag cur a òrduigheadh a ngniomh

gnìomh a noibrighaibh an chruthaigh
gus an fhreasdail.

9. C. *Créud is obair an chruthaigh ann?*

F, Is í obair an chruthaigh, Dia do
hèanamh na huile neithe do neimhni,
: focal a chumhachda, a bhfeadh sè
iithe agus iad uile ro-mhaith.

10. C. *Cionnas do chruthaigh Dia an
uine?*

F. Do chruthaigh Dia an duine, fear
gus bean, do réir a íomhaighe féin, a
eòlas, fireuntachd, naomhthachd, le
achdranachd ofcionn na gcrètuireadh.

11. C. *Créud iad oibrighe freasdail Dè?*

F. Is iad oibrighe freasdail Dé, gu
hfuil sé ag coimhed, agus ag riaghladh
a nuile chrétuireadh, le a nuile ghníomh-
rthaibh gu ro-naomhtha, ro-ghlic, agus
gu ro-chumhachdach.

12. C. *Crèud an gniomh árid freasdail
do rinn Dia do thaobh an duine san staid ann
do chruthuigheadh é?*

F. An tan do chruthuigh Dia an duine,
lo rinn se coimhcheangal beatha ris, ag
arraidh umhlachd iomlan air mar chumh-
ant: agus ag toirmiosg dhó ní ar bith
the do chraoibh eólais maith agus uilc,
faoi phèin a bhàis.

13. C. *An dfanid ar gcéud sinnsir ann
san chéud staid ann do chruthuighadh iad?*

F. Ar bheith dar gcéud sinnsearaibh
ar a mbhfágbhail gu saoirse a ndtoile
féin, do thuiteadar on staid ann do chru-
thuigheadh iad le peacadh anadhaigh
Dhé.

14. C. *Crêud*

14. C. *Crèud è peacadh?*

*F.* Is è peacadh briſeadh lagha Dè.

15. C. *Cia é an peacadh leis an do thuit ar céud-ſinnſir on ſtaid ann do cruthuighadh iad?*

*F.* Do bè an peacadh leis an do thuit ar cèud-ſinnſir on ſtaid an do cruthuighadh iad, gu dith ſiad an meas toirmiſgthe.

16. C. *An do thuit an cinneadh daonna uile a ngcèudpheacadh Adhamh?*

*F.* O do bheth an coimhceangal ar na dhèanamh re Adhamh, ni amhàin air a ſhon fein acht air ſon a ſhliochd; uime ſin, an cinneadh daonna uile do thànig anuas uaidh, tré ginolachadh gnàthaighthe, do pheacuigh iad annſan agus do thuit ſiad maille ris ann ſa chèud-ſheachran.

17. C. *Crèud an ſtaid ann dtug an leagadh ùd an cinneadh daonna?*

*F.* Do thug an leagadh ùd an cinneadh daonna a ſtaid peacaidh agus truaighe.

18. C. *Crèud è peacadh na ſtaide ſin ann do thuit an duine?*

*F.* Trid an leagadh ùd, atá an duine faoi chionnta cèudpheacaidh Adhamh, faoi eaſbhuidh na cèd fhírentachd, faoi thruailleadh a nàduir gu hiomlan (da ngoirthear gu ccoitchionda peacadh gein) agus fa gach uile pheacadh gníomhtha atá geintin uaidhe ſin.

19. C. *Crèud é truaighe na ſtaide ſin ann do thuit an duine?*

*F.* Trid an leagadh ùd, do chaill an

cinneadh daonna uile a ngcomhchomunn re Dia, atáid faoi fheirg agus mhallachadh Dhé, agus mar ſin atáid fa gach uile thruaighe ſan bheàthuidhſa, fa'n bhás fein, agus fa phianaibh ifrinn gu ſíorruidhe.

20. C. *An dfág Dia an cinneadh daonna uile da mbeith caillte a nſlaid an pheacaidh agus na truaighe?*

*F.* Ar dtagha do Dhia da ghean-maith fein, roimh thoſach an tſaoghail, cuid ègin do na daoinaibh chum na beatha ſuthaine, do rinn ſé coimhcheangal gràſa riù; da nſaoradh O ſtaid an pheacaidh agus na truaighe, agus da ntabhairt gu ſtaid ſlánuighe tríd fhearſaoruidh.

21. C. *Cia is fearſaoruidh do phobul tagha Dè?*

*F.* Is è is aon fhearſaoruidh do phobul tagha Dè, an Tighearna Ioſa Críoſd amháin, neach ar bheith dhò na mhac ſíorruidhe do Dhia, do rinneadh è na dhuine, agus mar ſin ata ſè ag fantain nà Dhia, agus nà dhuine, ann dá nádur dirdhealuighte, agus a naon-phearſoin mfeaſda.

22. C. *Ar bheith do Chríoſd na mhac do Dhia, Cionnas do rinneadh ſè na dhuine?*

*F.* Do rinneadh Críoſd mac Dhé na dhuine, le corp fíor agus anam réuſunta do ghabhail chuige fein, ar bheith dhò le cumhachd an Spioraid naoimh ar na ghabhail a mbroinn muire na hòighe, agus ar a bhreith lé, gidheadh a bhfégmhais peacaidh.

23. C. *Cia*

23. C. *Cia iad na hoifigeadha atá Críoſd ag cur a ngnìomh mar ar fearſaoruidhne?*

F. Atá Críoſd mar ar fearſaoruidhn ag cur angnìomh Oifigeadha Fàigh Sagairt, agus Rìogh, araon an ſtaid ai Iriſluigh agus an Arduighe.

24. C. *Cionnas ata Críoſd ag cur Oifi Fáigh a ngníomh?*

F. Atá Críoſd ag cur Oifig Fàigh a ngníomh, ann toil Dè chum ar ſlánuigh dfhoillſiughadh dhùinn, le na fhoca agus le na Spiorad.

25. C. *Cionnas ata Críoſd ag cur Oifi Sagairt a ngníomh?*

F. Ata Críoſd ag cur Oifig Sagair a ngnìomh, ann é fein do thabhairt ſua aon-uair na íobairt do dhíoladh ceartui Dè; agus do dhèanamh ar réitigh r Dia; agus an gnátheadarghuidhe d dhéanamh ar ar ſoinne.

26. C. *Cionnas ata Críoſd ag cur Oifi Rìogh a ngnîomh?*

F. Ata Críoſd ag cur Oifig Ríogh a ngnìomh, le ſinne do cheannſughadh dhò fein, do riaghladh agus do ſheaſamh agus le coſg do chur ar na huilibh i naimhde dhòſan agus dùinne.

27. C. *Cia iad na neithe iona raibh Crìoſ ar na iriſliughadh?*

F. Do bhí Críoſd ar na iriſliughadh, iona bheith ar a bhreith, agus ſin a nſtaid íſail, ar na dhèanamh faoi an lagh, ag dol fa gach truaighe na beathaſa, fa fheirg Dhè, agus fa bhàs mhálluighte na croiche,

croiche, iona bheith ar na adhlacadh, agus ag fuireach faoi chumhachda an bhàis re seal.

28. C. *Cia iad na neithe iona raibh Críosd ar na árdughadh?*

F. Do bhí Críosd ar na árdughadh, iona eiseirigh o na marbhuibh ar an treas là, iona dhul suas ar neamh, iona shuidhe ar deaslàimh Dhé a nathar, agus iona theachd do thabhairt breitheamhnuis ar an tshaoghal ann san là dheigheannach.

29. C. *Cionnas atámoid air ar ndéanamh ionar luchd comhpáirt don tsaoirse do chosainn Crìosd?*

F. Atámoid air ar ndèanamh ionar luchd-comhpàirt don tsaoirse do chosainn Crìosd, leis an tsaoirse sin a chur rinne gu héifeachdach le na Spiorad naomh-thasan.

30. C. *Cionnas atá an Spiorad ag cur rinne na saoirse sin do chosainn Críosd?*

F. Atà an Spiorad ag cur rinne na saoirse sin do chosainn Críosd, le creideamh oibriughadh ionnain leis an bhfuil sé ag ar comhcheangal re Críosd ionar gairm éifeachdigh.

31. C. *Créud is gairm èifeachdach ann?*

F. Is gairm éifeachdach ann, obair Spiorad Dè, leis an bhfuil sé ag ar bhfágbhail ris ionnain fein a bpeacadh agus truaighe, ag soillsiughadh ar ninntinneadha a neòlus Chríosd, ag athnuadhughadh ar dtoile, agus air a lorg sin ag ar ndéanamh deònach agus comasach ar Iosa

Criosd

Crìosd a dhlù-ghabh il chuguin,mar at
fè ar na thairgse dhùinne go saor an
san tsoisgeul.

32. C. *Cia iad na sochair atá an dron
atá ar a ngairm gu hèifeachdach ag fagha
san bheathasa?*

F. Is siad na sochair atà an drong si
ag faghail san bheathasa, Fìrenochadh
Uchdmhacachd,Naomhachadh;agus gac
uile sochair atá ag sruthadh uatha sa
bheathuidhse.

33. C. *Créud is Firenochadh ann?*

F. Is è Fírenochadh gniomh saor
ghràsa Dè,leis an bhfuil sé ag maitheam
dhúinné ar nuile pheacuidh, agus ag ga
bhail rinne mar fhìrenaibh iona fhiagh
naise fein,agus sin amháin ar son firen
tachd Chrìosd ar na meas dùinne, agu
ar a ghabhail chugainn le creideamh á
mhàin.

34. C. *Crèud is uchdmhacachd ann?*

F. Is í an uchdmhacachd, gníom
saorghràsa Dè, leis an bhfuilmaoid air a
ngabhail a náireamh chloinne Dé, agu
leis an bhfuil còir aguinn ar gach uil
shocharaibh agus uram bheanus doibh.

35. C. *Crèud is naomhachadh ann?*

F.An naomhachadh is obair saorghrá
Dè è, leis an bhfuil sinne air ar nathnuadh
ughadh san duine gu hiomlan do réi
fioghrach Dhé, agus air ár déanaml
comasach ni is mò agus ni is mò chun
bàsughadh do pheacadh, is chum bheith
beo don fhírentachd.

36. C. *Crèud*

36. C. *Crèud iad na sochair atà ann sa eathuidhsa a ngcomhchuideachd nó ag ithadh ò nfhirenochadh, on uchdmhacachd, us on naomhachadh?*

F. Is iad na sochair atá san bheathuidhsa a ngcomhchuideachd nò ag sruthadh tha sin, dearbh-bheachd air grádh hè, síothchaint coguis, aoibhnas san iorad naomh, fàs a ngràsa, agus buan-hairtheachduin ann, gu teachd na criche eigheannuighe.

37. C. *Créud iad na sochair atà na creid-bigh ag faghail ò Chríosd, re ham a mbais?*

F. Atàid anmanna na ngcreidmhach re m a mbâis air a ndèanamh foirfe ann omhthachd, agus ar an mball atáid ag il chum glòire; agus ar mbeith da corpuibh síor-cheangailte le Críosd, níd comhnuidh iona nuaigheannuibh nuig a neiseirigh.

38. C. *Crêud iad na sochair atà na creid-bigh ag faghail ó Chríosd san eiseirighe?*

F. Ann san eiseirighe, air bheith do creidmhachaibh air a ndùsgadh as a aigh a nglóir, bìthid síad air a naith-ughadh gu follas, agus air a nlàn-saor-h a nlà an bhreitheamhnais, agus air a lèanamh uile-bheannuight ann Dia a n-mhealtuin gu síorruidhe.

39. C. *Crèud ê an dleasdanas atà Dia iarruidh air an duine?*

F. Is é an dleasdanas atá Dia ag iar-idh air an duine, umhlachd da thoil á air na foillsiughadh.

40. C. *Creud an riaghuil umhlacha thug Dia don duine ar thosach?*

F. Do bí an riaghuil umhlachda thu Dia don duine ar thosach, lagh n modhannidh.

41. C. *Cia é an táite iona bhfuil a laghsa na modhannidh ar na chur sios g haithghearra iomlan?*

F. Atà an laghsa na modhannidh a na chur sios gu haithghearra iomlan ann sna deich Aitheantaibh.

42. C. *Crèud is suim do na deic Aitheantaibh?*

F. Is ì is suim do na deich Aithean taibh, an Tighearna ar Dia do ghràdh ughadh le ar nuile chroidhe, le ar nuil anam, le ar nuile neart, le ar nuile inn tinn, agus ar gcomharsan do ghrádhugh adh mar sinn fein.

43. C. *Créud is Roimhràite do na deic Aitheantaibh?*

F. Atà roimhràite na ndeich Aithean ta ar na chur sios annsna briathraibhse [*Is mise an Tighearna do Dhia neach tug thusa as talamh na Hégiphte, as tigh na daoirse?*]

44. C. *Crèud atà roimhràite na ndeich Aitheanta ag teagasg dhùinne?*

F. Atà roimhráite na ndeich Aithean ta ag teagasg dhùinne, do bhríogh gur è Dia is Tighearna ann, agus gur è is Dia agus is fearsaoruidh dhùinne, uime sin gu bhfuil a Dhfiachaibh oruinne a uile aitheantasan do choimhead.

45. C

45. C. *Cia ì an chèud Aithne?*

F. Is ì an chéud Aithne [ *Na biodh Dèe eile agad am ſhiaghnaiſe.* ]

46. C. *Créud atá ar na iarruidh ſan chéud Aithne?*

F. Atà an chéud aithne ag iarruidh oruinn, aithniughadh agus admhail gur bè Dia amháin an ſìor Dhia, agus gur bè ar Diaine è, agus ſinne adhradh agus glóir do thabhairt dò da réir ſin.

47. C. *Crèud atá ar na thoirmioſg ſan chèud Aithne?*

F. Atà an chèud Aithne ag toirmioſg an Dia fìor do ſhénadh, nó an tadhradh agus an ghlóir a dhlighthear dhòſan do ligionn thoruinn, nó a ntabhairt daon neach eile.

48. C. *Crèud atá ar na theagaſg dhúinne gu ſunnradhach annſna briathraibhſe ſan chèud Aithne* [ am ſhiaghnuiſe? ]

F. Ataid na briathraſa ſan chéud Aithne [ *am ſhiaghnuiſe* ] ag teagaſg dhúinne, gu bhfuil Dia do chí na huile neithe ag tabhairt aire don pheacadhſa, eadhon Dia ar bith eile do bheith aguinn, agus gu bhfuil ſè ro-dhiombhach dheth.

49 C. *Crèud ì an dara Haithne?*

F. Is í an dara Haithne [ *Na dèan duit fein ìomhaigh ghrábhalta nò én-ſhioghair neithe atà ſhuas air neamh, nó ar talmhuin a bhos, nò ſa nuiſge faoi thalmhuin, na gèillſe dhoibh, agus na déan ſeirbhis dhoibh: oir miſe an Ti-*

*Tighearna do Dhia is Dia èudmhur m leanas aingidheachd na naithreadh air a gcloinn, go nuige an treas nò an ceathram cém nò glún ghinealuigh air an droin, fhuathuigheas me: agus a fhoillſigheas trò caire do mhìltibh don droing a ghrádhuigheas me, agus a choimheadas maitheanta.*

50. C. *Créud iarrthar ſan dara Haithne?*

F. Atá an dara Haithne ag iarruidh gach uile ghnè adhraidh agus órduighe dhiagha a diarr Dia iona fhocal do ghabhail chuguinn, do chonmhail, agus do choimhead gu glan iomlan.

51. C. *Creud atà an dara Haithne ga thoirmeaſg?*

F. Atá an dara Haithne ag toirmeaſg, adhradh do Dhia tríd iomhaigh, nò air modh ar bith oile, nach bhfuil órduighte iona fhocal fein.

52. C. *Créud iad na réſuin atá ceangailte ris an dara Haithne?*

F. Is iad na réſuin atà ceangailte ris an dara Haithne, àrd-uachdranachd Dè os ar gcionn, an tſealbh-chóir atá aig ionnuinn, an gràdh laiſte agus èud atà aige da adhradh fein.

53. C. *Cia ì an treas Aithne?*

F. Is ì an treas Aithne, [ *Na tabhair ainm an Tighearna do Dhia an díomhaoineas; oir ge bè bhèiras a ainm a ndiomhaoineas, ni budh neamhchiontach a bhfiaghnuiſi an Tighearna è, nó, ni a meaſ an Tighearna neamhchiontach é.* ]

54. C,

54. C. *Crèud iarrthar ſan treas Aithne?*

F. Atá an treas Aithne ag iarruidh, gnáthughadh naomhtha urramach do dhéanamh ar ainmnaibh, tiodolaibh, órduighaibh, briathraibh, agus oibrighaibh Dhè.

55. C. *Créud atá ar na thoirmeaſg ſan treas Aithne?*

F. Atá an treas Aithne ag toirmeaſg mínaomhthachadh nó míghnáthughadh ar bith do dhéanamh air èinni leis an bhfuil Dia ga ſhoillſiughadh fein.

56. C. *Cia è an réſun atá ar na cheangal ris an treas Aithne?*

F. Is è an réſun atà ar na cheangal ris an treas Aithne, gè gu bhfèdfuid luchd briſeadh na Haithneaſá dol ſaor ó dhioghaltas do thaobh dhaoineadh, gidhheadh ni fhuilngionn an Tighearna ar Diaine dhoibh dol as ó a cheartbhreitheamhnas fein.

57. C. *Cia ì an ceathramhadh Aithne?*

F. Is í an ceathramhadh Aithne, [ *Cuimhnigh là na Sabòide a choimhead naomhtha: a ſè làethibh déan hobair, agus huile ſhaothair; acht is è an ſeachdmhadh lá Sábòid an Tighearna do Dhia; na déan èn obair ſan ló ſin, tù fein, nó do mhac, nò hinghean, hóglach, nó do bhanóglach, nò hainmhidhe, nó do choigcrìoch atà don taobh aſtigh dot dhoirſibh: oir a ſè làethibh do rinn an Tighearna, neamh agas talamh,*

*a nfhairge, agas gach nì atà ionnta, agas do ghabh se comhnuidh an seachdmhadh là, uime sin do bheannuigh an Tighearna là na Sâboide, agus do naomhthuigh se é.* ]

58. C. *Crèud iarrthar san cheathramhadh Aithne?*

F. Atá an ceathramhadh Aithne ag iarruidh coimhead naomhtha do dhéanamh do Dhia ar na tràthaibh suighighte do dhòrduigh sé fein iona fhocal, gu sunnradhach aon lá iomlan do na seachd láethibh, chum a bheith na Shábo id naomhtha dhò fein.

59. C. *Cia an lá do na seachd láethibh a dòrduigh Dia bheith na Shàboid gach seachdmhuin?*

F. O thosach an tsaoghail anuas gu nuig eiseirigh Chríosd dòrduigh Dia an seachdmhadh lá do bheith na Shâboid gach seachdmhuin; agas a riamh ò sin a leth, an cèud là don tseachdmhuin a dhfhantain agus do ghnáthughadh gu deireadh an domhain chum a bheith na Shàboid do na Críosduighaibh.

60. C. *Cionnas is còir an Tsàboid do naomhthughadh?*

F. Is còir an Tsáboid do naomhthughadh le támh naomhtha do ghabhail re fad an là sin gu hiomlan, agus sin fos o ghnothuighaibh saoghalta, o aigher agus súgradh atá ceaduighte ar làethibh eile, agus a nuile aimsir sin do bhuiliughadh re oibrighibh cràbhuidh gu díomhuir agus gu follus, le a muigh don mhèad

is

s atá iomchubhuidh re na chaitheamh re hoibrighuibh na hégin agus na trócaire.

61. C. *Créud atá ar na thoirmeasg san cheathramhadh Aithne?*

F. Atá an ceathramhadh Aithne ag toirmeasg mínaomhthachadh na Sàboide le díomhaoineas, agas neamhchùram a noibrighibh an lá sin, nó fós le smuaintighuibh, briathraibh, nò gniomharthaibh neamhfhèumoil a dtimchioll ghnothuighheadh saoghalta, nò re aigher agus sùgradh.

62. C. *Cía iad na Rèsuin atà ceangailte ris an ceathramhadh Aithne?*

F. Is iad so na Rèsuin atá ceangailte ris an ceathramhadh Aithne, Día do bheith ag ceadughadh dhùinne, sé láethe don tseachdmhuin dar gnothuighaibh fein, agus ag agra córa àrighthe dhò fein air an tseachdmhadh lá, agus a neisiomplair do thug se fein uaidhe, agus go do bheannuigh se lá na Sáboide.

63. C. *Cìa i an cùigeadh Aithne?*

F. Is í an cúigeadh Aithne, [*Tabhair onoir dod tathair, agas dod mhàthair: chum go sínsidhe do láethe air a nfhearann do bheir an Tighearna do Dhia dhuit.*]

64. C. *Créud iarrthar san chùigeadh Aithne?*

F. Atá an cúigeadh Aithne ag iarruidh, a nonoir do choimhead, agus an dleasdanas do choimhlíonadh, atá a

dhfiachaibh do thabhairt do gach èin neach a lorg a ninmhe agus an dáimhaibh dha chéile ſa leth, mar atáid a náirde, nó níſle, nò ngcoimhmeas inmhe.

65. C. *Créud atá air na thoirmeaſg ſan chùigeadh Aithne?*

F. Atá an cúigeadh aithne ag toirmeaſg ní ar bith do dhéanamh atá a naghaidh na honora agus an dleaſdanais, a bheanus do gach èinneach a lorg a ninmhe agus a ndáimhe ſa leth da chéile.

66. C. *Crèud é an Rèſun atá ceanguilte ris an chúigeadh Aithne?*

F. Is è an Réſun atá ceanguilte ris an chùigeadh Aithne, gealladh ar ſonus, agus ſaoghal fada d'uile luchd coimhead na haithneſa, do réir mar thig ſin le glóir Dhè agus a maith fein.

67. C. *Cia ì an ſeiſeadh Aithne?*

F. Is ì an ſeiſeadh Aithne, [*Na déan marbhadh.*]

68. C. *Crèud iarrthar ſan tſeiſeadh Aithne?*

F. Atà an ſeiſeadh Aithne ag iarruidh gach uile dhíthchioll dligheach do dhéanamh chum ar nanma fein, agus anma dhaoine eile do choimhead.

69. C *Crèud atá air na thoirmeaſg ſan tſeiſeadh Aithne?*

F. Atá an ſeiſeadh Aithne ag toirmeaſg ar nanma do bhuain aſuin fein, nò as ar gcomharſan gu hègcorach: agus gach uile neithe a chuidiughas ſin do dhéanamh.

70. C. *Cia i an seachdmhadh Aithne?*
F. Is í an seachdmhadh Aithne, [*Na dèan adhaltrannus.*]

71. C. *Crèud iarrthar san tseachdmhadh Aithne?*
F. Atà an seachdmhadh Aithne ag iarruidh coimhead do bheith aguinn air ar geanmnuigheachd fein, agus geanmnuigheachd ar gcomharsoin, ionar gcroidhe, ionar gcainnte, agus ionar mbéasuibh.

72. C. *Crèud atà an seachdmhadh Aithne ga thoirmeasg?*
F. Atá an seachdmhadh Aithne ag toirmeasg gach uile smuaintiughadh, briathar, agus gniomh neamhgheanmnuigh.

73. C. *Cia i an tochdmhadh Aithne?*
F. Is í an tochdmhadh Aithne, [*Na dèan goid.*]

74. C. *Crèud iarrthar san ochdmhadh Aithne?*
F. Atá an tochdmhadh Aithne ag iarruidh gach cuidiughadh laghamhail do dhèanamh, do chum ar saidhbhrios saoghalta fein agus saidhbhrios dhaoine eile, do chur air aghaidh.

75. C. *Crèud atà ar na thoirmeasg san ochdmhadh Aithne?*
F. Atà an tochdmhadh Aithne ag toirmeasg gach neithe ar bith a bhacas ar saidhbhrios saoghalta fein, no saidhbhrios ar gcomharsain gu hègcorach.

76. C. *Cia i an naoiamh Aithne?*

F. Is í an naoiamh Aithne, [ *Na déan fiaghnuise bhréige a naghuidh do chomharsoin ?* ]

77. C. *Créud iarrthar san naoiamh Aithne ?*

F. Atá an naoiamh Aithne ag iarruidh a nfhírinn edir duine is duine; agus ar deadh-ainm fein, agus deadh-ainm ar gcoimharsan do sheasamh, agus sin gu sunnradhach an fiaghnuis do dhéanainh.

78. C. *Créud atá ar na thoirmeasg san naoiamh Aithne ?*

F. Atá an naoiamh Aithne ag toirmeasg gach neithe atá ag cur lethtrom ar a nfhírinne,nò ní égcóir air ar deadh-ainm fein,nó air deadhainm ar gcomharsan.

79. C. *Cia í an deicheamh Aithne ?*

F. Is í an deicheamh Aithne, [ *Na smuain duit fein áros no teach do chomharsain, na smuain duit fein bean do chomharsain, nò a òglach,nò a bhanòglach,nò a dhamh,nó a asal nò èinní eile bheanus dod chomharsan.* ]

80. C. *Créud iarrthar san deicheamh Aithne ?*

F. Atà an deicheamh Aithne ag iarruidh oruinn, bheith làn-toilighte le ar staid fein, maille re fonn ceart agus inntinn sheirceamhuil do bheith ionnuinn dar gcomharsan agus do gach uile ní bheanas dò.

81. C. *Créud atá ar na thoirmeasg san deicheamh Aithne ?*

F. Atá

F. Atà an deicheamh Aithne ag toirmioſg gach talach air ar ſdaid fein, gach doilghios agus formad re maith ar gcomharſoin, gach togra agus miann anchneſt, chum èin-nì da mbì aige.

82. C. *An bhfuil neach ar bith comuſach ar Aitheanta Dé do choimhead gu foirfe?*

F. Ni hédir le hêinneach nach bhfuil acht na dhuine amhàin, ò chéud thuitim ar ſinnſear aitheanta Dè do choimhead gu foirfe ſan bheathuidhſe, acht atà ſiad gach lá ga mbriſeadh a ſmuaintiughadh, a bhfocal, agus a ngnìomh.

83. C. *An bhfuil gach uile bhriſeadh an lagha coimhmeas a nuathmhuireachd?*

F. Atá cuid do pheacaidhaibh ionnta fein, agus do bhrìgh mòran do neithibh atà ga nanntromughadh ni is fuathmhuire na chèile a bhfiaghnu ſe Dé.

84. C. *Créud atá gach aon pheacadh ag toilltinn?*

F. Atà gach aon pheacadh ag toilltinn feirge, agus mallachadh Dé araon ſan bheathuidhſe, agus ſan bheathuidh atà chum teachd.

85. C. *Créud atá Dia ag iarruidh oruinne chum gu bhfédmaoid téarnadh ò na ſheirge agus ó na mhallachadhſan a thoill ſinne thaobh ar bpeacaidh?*

F. Chum téarnadh ó theirge agus ó mhallachadh Dè a thoill ſinne ar ſon ar bpeacaidh, atà Dia ag iarruidh oruinne

Creideamh a Niosa Crìosd, aithrighe chum na beatha, maille re gnáthughadh dìchiollach do dhèanamh air na meadhonaibh atá an le a muigh, leis an bhfuil Crìosd ag compártughadh rinne sochair na saoirse.

86. C. *Créud is Creideamh a Niosa Críosd ann?*

F. Creideamh a Niosa Críosd is grás slàintamhail é, leis an bhfuil sinne ga gh.bhailsan, agus ag ar socrughadh fein airsan na aonar chum slàinte, mar atà sè air na thairgse dhùinne san tsoisgeul.

87. C. *Créud is aithrighe chum na beatha ann?*

F. Aithrighe chum na beatha is gràs sláintamhail i, leis an bhfuil an peacach (ar mothughadh dhò gu ceart da pheacadh fein, agus do thròcaire Dhia ann a Ncriosd) le doilghios agus le fuath a pheacaidh ag iompodh uaidh gu Dia, le làn-rùn, agus gná-thairgse nuadhumhlachd do thabhairt dò.

88. C. *Créud iad na meadhoin on le amuigh, leis an bhfuil Críosd ag comhpártughadh rinne sochair na saoirse?*

F. Is iad na meadhoin sin, òrduighe Chrìosd, gu hárid an focal, Sàcramuinteadhá agus Urnuighe: atá gu huilidhe air a ndèanamh éifeachdach chum slàinte, do na daoinaibh taghte.

89. C. *Cionnus atá an focal ar na dhéanamh éifeachdach chum sláinte?*

F. Ata Spiorad Dé ag dèanamh léighthoireachd

thoireachd a nfhocail acht gu hárid a fhearmonughadh; na mheadhon éifeachdach chum peacacha fhágbhail ris, agus dà niompodh, agus dà ntogbhail fuas ann naomhthachd, agus a ngcomhfhurtachd trìd creideamh chum fláinte.

90. C. *Cionnas is còir an focal do léighadh agus do éifteachd, chum gu mbiodh fé èifeachdach chum flánuighthe?*

F. Chum gu dèanta an focal éifeachdach chum flànuighthe, is féidhmoil dùinne aire do thabhairt dò le ullmhughadh, le urnuighe, agus le díthchioll; a ghabhail chuguinn le creideamh agus grádh, a chur an taifge ionar gcroidhcadhaibh, agus a chur a ngníomh ionar mbeathuidh.

91. C. *Cionnas atà na Sácramuinteadha ar na ndèanamh na meadhoin èifeachdach chum flànuighthe?*

F. Atáid na Sàcramuinteadha, ar na ndéanamh eifeachdach chum fláinte, ni hann o bhrìgh ar bith atà ionnta fein, nò fan tí do nì a mfritheoladh, achd trìd bheannughadh Chrìofd amháin, agus oibriughadh a Spioradfan, fan droing a ghabhas chuca iad le creideamh.

92. C. *Créud is Sácramuint ann?*

F. An Tfàcramuint is òrdughadh naomhtha, le Crìofd i, iona bhfuil Crìofd, agus fochair chumhnanta na ngrás, air an taisbeineadh, agus air an fèlughadh, agus air na ngcur ris na gcreidmhachaibh le comharthaibh corpordha fo-fhaicfin.

93. C. *Cia*

93. C. *Cia iad Sàcramuinteadha an Tiomna Nuaidhe?*

F. Is iad Sàcramuinteadha an Tiomna Nuaidhe, Baiſteadh, agus Suipeir an Tighearna.

94. C. *Créud is Baiſteadh ann?*

F. An Baiſteadh is Sacramuint é, ann a bhfuil ionnlad le huiſge, a nainm a nathar, agus an mhic, agus an Spioraid naoimh, ag ciallughadh agus ag ſélughadh gu bhfuil ſinne air ar ſuighughadh ann a Ncrioſd, agus ionar luchd comhpárt do ſhochairaibh chumhnanta na ngrás, agus ag ſelughadh fos ar mbòid gur leis an Tighearna ſinn.

95. C. *Cia da ngcóir a Mbaiſteadh do fhritheoladh?*

F. Nior chóir an Baiſteadh do fhritheoladh déin-neach atá an taobh amuigh do neagluis fhaicſionnigh, nò gu naidmheochaid a ngcreideamh ann a Ncríoſd, agus a numhlachd dhò, acht is còir naoidheana na droinge, atá iona mbuill do neaglais fhaicſionnigh, do bhaiſdeadh.

96. C. *Crèud i ſuipeir an Tighearna?*

F. Suipeir an Tighearna is Sàcramuint í ann a bhfuil bàs Chríoſd ar na fhoillſiughadh, le aran agus fíon do thabhairt agus do ghabhail do rèir a òrduighe fein agus an drong a ghabhas chuca gu hiomchubhidh iad, atáid ſiad ( ni ar mhodh feòlmhar, achd ) tríd chreideamh ar a ndéanamh na nluchd comhpàrtach da

chorp

chorp agus da fhuilſan,le uile ſhocharàibh chum a naltrum agus a mfàs a ngrás.

97. C. *Crèud is fèidhmoil do ndruing ſin a dhèanamh, leis a mbàill Suipèir an Tighearna do ghabhail gu hiomchuibhidh?*

F. Is fèidhmoil dhoibh iad fein a cheaſnughadh iona neòlas chum aithne do dhèanamh air chorp anTighearna,iona ngcreideamh chum beatha a nanama do tharruing as,iona naithreachas,ná ngrádh, agus nà nuadh-umhlachd: deagla, ar dteachd doibh gu neamh-iomchubhaidh gu nithfuid agus gu nòlfuid breitheamhnas doibh fein.

98. C. *Crèud is urnuighe ann?*

F. Is í is urnuighe ann, tabhairt ſuas ar nathchoingthe do Dhia, ag iarraidh neitheanna do rèir a thoil a nainm Chríoſd, ag admhail ar bpeacaidh, agus ag tabhairt buidheachas dò ar ſon a thiodhlaicaibh.

99. C. *Crèud an riaghail thug Dìa dhuinne dar ſeòladh ann urnuighe do dhèanamh?*

F. Atà focal Dè gu huilidhe gar ſéoladh a nurnuigh do dhèanamh, acht is í an riaghail ſhunnradhach a ſheòlas ſinn,a nfhoirm urnuighe ſin do theagaiſg Críoſd da dheiſgioblaibh da ngoirthar,gu ccoitchionda urnuighe an Tighearna.

100. C. *Crèud atà romhràite urnuighe an Tighearna ag teagaſg dhuinne?*

F. Atà Romhràite urnuighe an Tighearna

Tighearna [ Iodhon, *Ar nathairne atá air neamh* ] ag teagasg dhùinne teachd a bhfogas do Dhia le gach uile urram naomhtha agus muinghin, mar chloinn chum a nathar, atá comasach agus ullamh dar cùidiughadh; agus gur cóir guidhe dhéanamh maille re daoinaibh eile, agus air an son.

101. C. *Créud atá sinn ag guidhe san chéud iarrtas ?*

F. San chèud iarrtas [ iodhon, *Gu ma beannaighthe hainmse* ] atá sinn ag guidhe gu ma toil le Dia sinne agus daoine eile do dhèanamh comasach air è fein do ghlòrughadh anns gach éinni leis an bhfuil sè ga fhoillsiughadh fein dhùinne, agus gu ma toil leis gach nì dó shuighughadh agus órdughadh chum à ghlòire fein.

102. C. *Créud atá sinn ag guidhe san dara hiarrtas ?*

F. San dara hiarrtas [ iodhon, *Gu dtigeadh do rioghachdsa* ] atà sinn ag guidhe Dhé rioghachd a naibhirseoir do sgrios, agus rioghachd na ngràs do mhéudughadh, sinn fein agus daoine eile do tharruing da thionnsaidh, agus do choimhead innte, agus rìoghachd na glòire do luathughadh.

103. C. *Créud atá sinn ag guidhe san treas iarrtas ?*

F. San treas iarrtas [ iodhon, *Déantar do thoilsi ar dtalmhain mar do nithàr air neamh,* ] atàmuid ag guidhe Dhé

sinne

ſinne do dhèanamh comaſach agus deòn-ach le na ghràs, chum còlas a ghabhail ar a thoil fein, do bheith freagrach agus umhal di anns gach éinni, amhuil mar atáid na haingil ar neamh.

104. C. *Créud atá ſinn ag guidhe ſan cheathramh iarrtas?*

F. San cheathramh iarrtas [iodhon, *Tabhair dhùinn a niugh ar naran láeth-eamhail,*] atá ſinn ag iarruidh gu bfhuigh-maoid do ſhaor-thoirbheartas Dé, rann chuimſeach do neithaibh maithe na beathaſa, agus gu mealmoid a bheann-ughadh fein maille riù.

105. C. *Créud atá ſinn ag guidhe ſan chùigeadh iarrtas?*

F. San chùigeadh iarrtas [iodhon, *Agus maith dhùinne ar bhfiacha, amhluidh mar mhaithmuid dar bhfèicheamhnaibh*] atá-muid ag guidhe Dhé maitheamhnas do thabhairt dúinn gu ſaor ann ar nuile pheacaidhaibh air ſon Chrìoſd: agus is mòid ar miſneach ſo iarraidh, gu bhfuil-macid air ar neartughadh trìd a ghrás-ſan, ann maitheamhnas do thabhairt do dhaoinaibh eile ò ar gcroidhe.

106. C. *Créud atá ſinn ag guidhe ſan tſeiſeadh iarrtas?*

F. San tſeiſeadh iarrtas [iodhon, *Agus na leig a mbuaidhreadh ſinn, achd ſaor ſinn ô olc*] atà ſinn ag guidhe Dhé ar gcoimhead o bheith air ar mbuaidhreadh chum peacaidh; nò ar gcongbhail ſuas, agus ar ſaoradh an tan do bhuaidhrear ſinn.

107. C. Créud

107. C. *Créud atá comhdhùnadh urnuighe an Tighearna ga theagaſg dhùinne?*

F. Atá comhdhùnadh úrnuighe an Tighearna (iodhon, *Oir is leatſa an ríoghachd, agus an cumhachd, agus an ghlòir, gu ſiorruidh*, Amen. ) Ag teagaſg dhúinne ar miſneach a nurnuighe do ghabhail ò Dhia amhàin, agus ionar nurnuighe eiſean do mholadh; le rìoghachd, cumhachd, agus glòire do thabhairt dò: agus mar fhiaghnuiſe air ar miann, agus ar dearbhbeachd a nèiſdeachd fhaghail, deirmid, *Amen.*

# Na deich Aitheanta,

## *Exod.* 20.

DO labhair Dia na briathra so uile ag rádh. Is mise an Tighearna do Dhia, an neach tug thusa amach as talamh na Héghiphte, as tigh na daoirse.

I. *Na biodh Dèe ar bith eile agad am fhiaghnuise.*

II. *Na déan duit fein iomhaigh ghrábhalta, nó én-fhioghair neithe atà shuas air neamh, nó ar talmhuin a bhos, nò sa nuisge faoi thalmhuin, ná géillsi dhoibh, agus ná dèan seirbhis doibh: Oir mise an Tighearna do Dhia is Dia éadmhar me, leanas aingidhachd na naithreadh air an gcloinn, gu nuige an treas nò an ceathramh cém no glún ghinealuigh air an droing fhuathuigheas me, agus a fhoillsigheas trócaire do mhiltibh don droing a ghrádhuigheas me, agus a choimheadas maitheanta.*

III. *Na tabhair ainm an Tighearna do Dhia an díomhaoinas: Oir ge bè bheiras a ainm an diomhaoinas, ni bu neamhchiontach a bhfiaghnuise an Tighearna é, nò, ni am meas an Tighearna neamhchiontach è.*

IV. *Cuimhnigh lá na Sáboide a choimhead naomhtha: a sè láethibh déan hobair, agus huile shaothair; acht is è an seachdmhadh lá, Sáboide an Tighearna do Dhia, na dèan*

*déan én-obair ſan lò ſin, tu fein, nò do mhac, nó binghean, bòglach, nò do bhanóglach, nò bhainnbidhe, nò do choigcrioch atá ntaobh aſtigh dot dhoirſibh: Oir a ſè làethibh do rinn an Tighearna, neamh agus talamh, a nfhairge agus gach nì atá ionnta, agus do ghabh ſè comhnuidh an ſeachdmhachd là; uime ſin do bheannuigh an Tighearna là na Sáboide, agus do naomhthuigh ſe é.*

V. *Tabhair onoir do tathair agus dot mhàthair, chum gu ſinſidhe do làethe air a nfhearann, do bheir an Tighearna do Dhia dhuit.*

VI. *Na dèan marbhadh.*

VII. *Na déan adhaltrannus.*

VIII. *Na dèan goid.*

IX. *Na déan fiaghnuiſi bhrèige a naghuidh do chomharſan.*

X. *Na ſmuain duit fein áros nò teach do chomharſain, nà ſmuain duit fein bean do chomharſain, nò a òglach, nò a bhanòglach, nò a dhamh, nò a aſal, nò èinni eile bheanas dod chomharſan.*

## Urnuighe an Tighearna.

A*R Nathairne atá air Neamh, Go ma beannuighte hainmſa, Gu dtigeadh do Rìoghachdſa, Dèantar do thoilſi air dtalmhuin mar atà air Neamh, Tabhair dhùinn a niugh ar naran làetheamhuil, Agus maith dhùinne ar bhfiacha, amhuil mhaithmuid dar bhféicheamhnuibh, Agus na leig a mbuaidhreadh ſinn acht ſaor ſinn o olc: Oir is leatſa an rioghachd, agus an cumhachd, agus an ghlóir gu ſiorruidh,* Amen. A



# A CHRED.

C*Reidim a Ndia an Tathair uilechumhachdach, cruthaightheoir neamh agus talmhuin: Agus a Nìoſa Crìoſd aon-Mhacſan ar Tighearna, neach do ghabhadh leis an Spiorad naomh, do rugadh le Muìre òighe, do fhuiluing páis faoi* Phontius Philait, *do chèſadh, do fhuair bás, do adhlacadh, do chuaidh ſìos a nifrionn, do èirigh air an* * *treas là ò na marbhaibh, do chuaidh ſuas air neamh do ſhuigh ar deaſlâimh Dhè a nathar uilechumhachtaich; as ſin do thiocfas do thabhairt breitheamhnuis ar bheothaibh agus ar mharbhaibh: Creidim ſan Spiorad naomh: Gu bhfuil Eaglais naomhtha gu huilidhe ann, comhchomunn na naomh, maitheamhnas na mbpeacadh, eiſeirigh na colla, agus a bheatha ſhuthain.* Amen.

* Dfuirigh ſè a nſtaid na marbh, agus faoi chumhachd a bháis gu nuig an treas lá.

# FINIS.

From
John Robertson
Tullochgribban
To
A. McPherson
Docharn
July 19 .. 1914

